Aon duine 's bean o 'n d' thàinig iad,
  Na bràithrean so a chuaidh,
Bha an aon bheatha thìomail ac',
  'S bha 'n aodach d' an aon chlòimh;
Mu 'n aon uair a bhàsaich iad,
  'S bha 'n nàdur d' an aon bhuaidh;
Chaidh 'n aon siubhal dhaoine leo,
  'S chaidh 'n sìneadh 's an aon uaigh.

Daoine nach d' rinn briseadh iad,
  Se fiosrachail do chàch;
'S cha mhò a rinn iad aon dad,
  Ris an can an saoghal gràs;
Ach ghineadh iad, is rugadh iad,
  Is thogadh iad, is dh' fhàs—
Chaidh stràchd d' an t-saoghal thairis orr',
  'S mu dheireadh fhuair iad bàs.

Nach 'eil an guth so labhrach,
  Ris gach aon neach againn beò?
Gu h-àraidh ris na seann daoinibh,
  Nach d' ionnsuich an staid phòsd';
Nach gabh na tha 'n a dhleasdanas,
  A dheasachadh, no 'lòn,
Ach caomhnadh ni gu falair dhoibh,
  'S a' folach an cuid òir.

Cha chaith iad féin na rinn iad,
  Agus oighreachan cha dèan,
Ach ulaidhnean air shliabh ac',
  Bhios a' biadhadh chon is eun;
Tha iad fo 'n aon dìteadh,
  Fo nach robh, 's nach bi mi fhéin,
Gur duirche, taisgte 'n t-òr ac',
  Na 'n uair bha e 'n tòs 's a mhèinn.

Barail ghlic an Ard Righ—
   Dh' fhàg e pàirt do bhuidhinn gann,
Gu feuchainn iochd is oileanachd,
   D' an dream d' an d' thug e meall;
C' air son nach d' thugtadh pòrsan,
   Dhe 'n cuid stòrais aig gach àm,
Do bhochdannaibh a dheònaicheadh,
   An còrr a chur 'n a cheann?

An déigh na rinn mi rùsgadh dhuibh,
   Tha dùil agam gun lochd,
'S a liuthad focal firinneach
   A dhìrich mi 'n ur n-uchd,
Tha eagal orm nach éisd sibh,
   Gu bhi feumail do na bhochd;
Ni 's mò na rinn na fleasgaich ud,
   A sheachduin gus a nochd.

---

#### ORAN AN AINM IAIN MHIC-EACHAINN,

**Agus e nis air cinntinn aosda, agus an Dròbhaireachd a leigeil dheth ann an tomhas, 's a bhi 'g a h-earbsadh ri Fear Bhiogais, bha nis air seasamh 'n a aite-sa, thaobh na dreuchd sin, agus e bhi nis a muigh air feill, agus Iain MacEachainn aig a' bhaile, mar nach do chleachd e, an am feille.**

'S aonarach a tha mi 'm bliadhna,
   'S tha mi cianail air a shon-a,
Tional achaidhnean air bhràigheach',
   'S féidh air fàsach bhàrr na bh' orra;
'S gàbhaidh 'n roinn-s', tha 'm buill an anama,
   Pàirt diubh leanmhuinn air gach cor-a,
Lean mo thuigse 'n sin ri m' fheum,
   Is thàir an fhéill dhi féin a toil-a.

'S luaineach, mion-chorrach, mo dhùsgadh,
   'G iarruidh naidheachd ùr gach fir-e,
Suain cha 'n fhaigh mi air an rian so,
   Deoch no biadh, cha 'n iarr, 's cha sir mi;
'S gann gu 'n cluinn mi phàirt tha làmh rium,
   'N uair is àirde 'n gàir 's an gean-a,
Cuimhneachadh bhi òg air féilltibh,
   Sealltuinn as mo dhéigh, 's mi sean-a.

Ach, Hùistein, cluich a réir do chéille,
   Dean-sa t' fheur ri gréin 'n a teas-a,
'S cuimhnich nach 'eil neart an daoinibh,
   Nach toir beagan tìom air ais uath':
Cuimhnich orm-sa là Féill-mìcheil,
   'M bùthan dìthreibh fo bhun phreasa,
'S m' aigneadh féin cho trom ri luaidhe,
   Air son bhi tuath, 'n uair tha thu deas-a.

Ach tha thu 'n cùirtibh mar bu chòir dhuit,
   Ged thà mis' fo cheò, 's fo smalan;
'S tha thu deanamh 'n àirde t' eòlais,
   Ris gach duine mòr is mion diubh;
Tha thu nochd a' triall a shealltuinn
   Air *Barr-callduin*, 's air a bhean-a,
'S ged a dh' fhàs mo chasan mall,
   Cha tric' mo smuaintean sionn na sin-a.

Ach saoilidh mi gu bheil mi ann,
   Is glacaidh mi gu teann mo chuilce;
Is saoilidh mi anns a' cheart àm,
   Nach 'eil 'n am cheann ach samhladh uilce;
Saoilidh mi gu faic mi t' eudan,
   Do làmh threun, 's an t-sréin, 's a' chuip innt';
'S tha do dhealbh aig sùilibh m' inntinn,
   Mar tha bheinn-s' aig sùil mo chuirpe.

Deanamh aithne ris gach dròbhair,
  Chaith mi iomadh bòta, 's spuir-a,
Rinn mi 'n àirde cliù do nì,
  Greis do thìom mu 'n d' rinn mi sgur dhiubh;
'S caraid thu—cha chall ni fhuair thu,
  'S tu tha buain na bha mi cur-a,
'S ait leam thu bhi 'n tùs na prìs,
  Ged tha mi 'm bliadhn' 'n am aonar tur-a.

---

### MARBHRANN DO IAIN MAC-EACHAINN,

**An duin' uasal ceudna, aig an do thogadh am bard, 'n a theaghlaich, o 'n bha e 'n a bhalachan og; agus duin' uasal a choisinn a leithid a chliu, o a luchd-eolais air fad, 's gu 'n d' aidich iad uile, gu 'n robh am marbhrann so gun mhearachd, agus gu h-araidh na briathra mu dheireadh dheth, 's gu 'n abradh gach neach iad mar an ceudna a chluinneadh am marbhrann, agus d' am b' eol Iain MacEachainn.**

Iain MhicEachainn, o dh' eug thu,
  C' àit an téid sinn do dh' fhaotainn,
Duine sheasas 'n ad fhine,
  An rathad tionail no sgaoilidh.
'S ni tha cinnt' gur beart' chunnairt,
  Nach dean duine tha aosd' e,
'S ged a thogt' o 'n àl òg e,
  'S tearc tha beò duine chi e.

Dearbh cha b' ionann do bheatha,
  'S do fhir tha fathast an caomhnadh,
Thionail airgiod is fearann,
  'S bidh buidheann eile 'g an sgaoileadh;
Bhitheas féin air an gearradh,
  Gun ghuth an caraid 'g an caoineadh,
Air nach ruig dad do mholadh,
  Ach " Seall sibh fearann a shaor iad."

Tha iad laghail gu lit'reil,
'S tha iad 'n an deibhtearan geura,
Is iad a' pàidheadh gu moltach,
Na bhios ac' air a chéile ;
Ach an còrr, théid a thasgaidh,
Ged 's cruaidh a cheiltinn o 'n fhéile,
Is tha an sporan 's an sùilean,
Cheart cho dùint' air an fheumnach.

Leis an leth-onoir riataich-s',
Tha na ceudan dhiubh faomadh,
Leis an fheàrr bhi am fiachaibh,
Fad aig Dia na aig daoinibh ;
Thig fo chall air nach beir iad,
'S e ceann mu dheireadh an dìtidh,
" C' uim nach d' thug sibh do 'n bochdaibh,
Am biadh, an deoch, is an t-aodach ?"

Ach na 'm b' urrainn mi, dhùraichdinn
Do chliu-s' chur an òrdugh,
Ann an litrichibh soilleir,
Air chor 's gu 'm beir na daoin' òg' air ;
Oir tha t' iomradh-s' cho feumail,
Do 'n neach a théid ann ad ròidibh,
'S a bha do chuid, fhad 's bu mhaireann,
Do 'n neach bu ghainne 'n a stòras.

Fhir tha 'n latha 's an comas,
Ma 's àill leat alladh tha fiùghail,
So an tìom mu do choinneamh,
An còir dhuit greimeachadh dlùth ris ;—
Tha thu 'm baiteal a' bhàis,
A thug an t-àrmunn-s' do 'n ùir uainn,
Glacadh gach fear agaibh 'oifig,
'S mo làmh-s' gu 'n cothaich e cliù dhuibh,

Oir ged tha cuid a bhios fachoid,
  Air an neach a tha fialuidh,
'S i mo bharail s' gu h-achdaidh
  Bu chòir an athchuing so iarruidh ;—
Gu 'm bu luath thig na linnean,
  Ni chuid a 's sine dhinn ciallach,
Nach dean sinn ìobairt do bhith-bhuantachd,
  Air son trì fichead do bhlaidhnach'.

'S lìonmhor neach bha gun socair,
  A chuir thu 'n stoc le do dhéilig,
Agus bàth-ghiollan gòrach,
  Thionail eòlas le d' éisdeachd ;
Dearbh cha 'n aithne dhomh aon neach,
  Mach o ùmaidhnean spréidhe,
Nach 'eil an inntinn fo cudthrom,
  Air son do chuid, no do chéile.

Fhir nach d' ith mìr le taitneas,
  Na 'm b' eòl duit ocrach 's an t-saoghal,
Fhir a chitheadh am feumnach,
  Gun an éigh' aig' a chluinntinn ;
B' fheàrr leat punnd as do chuid uait,
  Na unnsa cudthroim air d' inntinn ;
Thilg thu t' aran air uisgeach',
  'S gheibh do shliochd iomadh-fillt' e.

Cha mi 'n t-aim-beartach uasal,
  'S e làn gruamain 's fo airtneil,
'S e gun airgiod 'n a phòcaid,
  Air an tigh-òsda dol seachad ;
Chi mi bhantrach bhochd, dheurach,
  Chi 'n déirceach làn acrais,
Chi mi 'n dilleachdan dearg-ruisgt'
  Is e falbh anns na racaibh.

Chi mi 'n ceòl-fhear gun mheas air,
  Call a ghibht' do chion cleachdaimh,
Chi mi feumnach na comhairl',
  A' call a ghnothuich 's a thapadh.
Na 'm bitheadh air' agam fhiarachd,
  Ciod e is ciall do 'n mhòr acain-s',
'S e their iad uile gu léir rium,
  "Och ! nach d' eug Iain MacEachainn !"

Chi mi 'n t-iomadaidh sluaigh so,
  'N an culaidh-thruais chionn 's nach beò thu,
'S ged e 'n call-s' a tha 'n uachdar,
  Chi mi buannachd nan òlach ;—
O 'n a thaisbein dhomh 'm bliadhna,
  Iomadh biadhtach nach b' eòl domh,
Mar na reannagan reulta,
  An déigh do 'n ghrian a dhol fò orr'.

'S tric le marbhrannaibh moltach,
  A bhios cleachdach 's na dùthchaibh-s',
Gu 'm bi coimeasgadh masguill,
  Tigh'nn a steach annt' 'n a dhrùchdaibh ;
Ach ged bhith'nns air mo mhionnan,
  Do Ti tha cumail nan dùl rium,
Cha do luaidh mu 'n duine-s',
  Ach buaidh a chunnaic mo shùil air.

---

MARBHRANN DO 'N IARLA CHATACH.

Rugadh mis' anns a' gheamhradh,
  Measg nam beanntaidhnean gruamach ;
'S mo cheud sealladh do 'n t-saoghal,
  Sneachd is gaoth mu mo chluasaibh ;

O 'n chaidh m' àrach ri aghaidh
  Tìr na deighe, gu tuathail,
Rinn mi luathaireach tuiteam,
  'S rinn mo chuislidhean fuaradh'.

Chrìoch mi sgur do na dàintibh,
  Chionn mo thàlann bhi géilleadh ;
Ach cha 'n fhuil'ngeadh mo nàdur
  Dhomh, bhi 'n am thàmh air an aobhar-s',—
Ceannard Teaghlaich *Dhun-Robain,*
  'N a luidhe 'n Abaid *Dhun-éidin,*
Gun aon fhocal aig filidh
  Dèant' 'n a shiorraidheachd féin da.

Anns a' chaisteal so chianamh,
  'S an rùm dìota an teaghlaich,
Chunncas ìomhaigh nan cùigear,
  'S iad 'n am mòr-dhaoine treubhach ;—
Am fear mu dheireadh bha beò dhiubh,
  'S bu mhaith a b' eòl dhomh mu 'n d' eug e,
Fhuair mi 'dhealbh air mo leth-taobh,
  'N a sheasamh 'm breacan an fhéilidh.

Bha dealbh eile gu h-uasal
  Air chur suas aig a dheas-laimh,
Is ann leamsa nach neònach,
  An sluagh bhi brònach an *Cataobh ;*
O na chaill iad an lànan,
  Bha mìn, mòrdhalach, maiseach,
Iarla Uilleam an Còirneal,
  'S a chéil' òg, Màiri Macsual.

'N uair chaidh a' chàraid so cheangal,
  Bu tearc an samhuil an Alba ;
'S fhad 's a dh' fhan iad 's an fhearann-s',
  Cha b' fhèarr dhiubh barail na dhearbh iad ;

'S dlùth a ghléidh iad na bòidean,
  Fhad bu bheò, gus 'm bu mharbh iad,
Le gaol seasmhach a' phòsaidh ;
  'S ann ceart còmh-luath a dh' fhalbh iad.

Ged bu bhòidheach r' am faicinn
  Dealbh nam pearsa 's an rùm ud,
Dhearcadh inntinnean gnìomhach
  Air dealbh bu sgiamhaich' r' a chunntadh ;
Sgiath nan ainglean a' clapadh,
  'S iad 'g an glacadh d' an ionnsuidh,—
Sùil gach anaim gu deurach,
  Ris na speuraibh 'g an ionndrain.

Ged tha 'n naidheachd ud brònach,
  Cha 'n 'eil e neònach mar dh' éirich,
Oir 's e 'm Breitheamh a chruthaich iad,
  Thug gu cumhachdach éigh' orra.
Ged a ghealltadh dhoibh saoghal,
  'S gach aon staid aoibhneach fo 'n ghréin so,
Aon uair cha b' urr' iad an gleidheil,
  O 'n dh' éigh na Flaitheas dhoibh féin orr'.

Gu 'n robh 'n ceud Mhorair Uilleam
  'N a dhuine cionalta meaghrach,
Morair Uilleam a dhà dhiubh,
  Ghleidh e 'chàirdean is 'oighreachd ;
Ach 's e Uilleam an tritheamh,
  A dhol á tìom a dh' aon bhoillsgeadh,
Rinn gach briseadh nis ùrachadh
  Do na dùthchaibh a chaill e.

Sud an teaghlach bha òrdail,
  Gheibhteadh mor gun bhi uaibhreach ;
Sud an teaghlach bha ceòlmhor,
  Gheibht' ag òl gun bhi buaireant' ;

Sud an teaghlach d' am b' àbhaist
  A bhi 'n a thàbhairnn aig uaislibh ;
A' sìor leasach' an fhearainn,
  Gun bhonn gearain aig tuath orr'.

Sud an teaghlach d' am buineadh
  Cliù a' b' ainneamh r' a innseadh,
Chumadh 'n uailse gu stàtail,
  'S a bhiodh blàith ris na h-ìslibh ;
'S nach do thog leis an eucoir,
  Bonn le h-éigin air aon diubh,—
Bha gach còir aca cinneachadh,
  Mach o dhiombuanachd dhaoine.

Bha mi coimeas nan àrmunn,
  Ri deadh àmhainn bha feumail,
An déigh a teine a bhàthadh,
  'S gun bhi làthair ach eibhleag ;
Ach tha mi fathast an earbsadh,
  Am beagan aimsir an déigh so,
Gu 'm bi an t-sradag ud, Beataidh,
  'N a teine lasarach aoibhinn.

'N uair a bha thu 'n ad leanabh,
  'S tu a dh' uireasbhuidh aimsir,
Thòisich fàbhor is fortan
  Ri cur casg air luchd d' ainmeinn' ;
Bha do thaoitearan tapaidh,
  'S cobhair Freasdail 'g an leanmhuinn ;
Chaill do naimhdean am barail,—
  Ghleidh thu t' fhearann is t' ainmean,

Bidh mi dùnadh an dàin so,
  Oir tha e àrd air son m' inntinn ;
Le aon athchuing do 'n òigh so,
  Dh' fhuireach beò mar aon chuimhne :

Tha mi 'g earbsadh ri Freasdal,
  'S a righ gu 'm faic, 's gu 'n cluinn mi,
Thu bhi pòsda ri gaisgeach,
  A leanas cleachd'an do shinnsear.

---

### CUMHA DO HUISTEIN MAC-AOIDH,

**Mac Fhir Bhiogais, a dh' eug, agus e 'n a fhleasgach og ro mheasail.**

NACH truagh an sgeul a fhuair mi féin,
Mu 'n àm so 'n dé, o 'n dh' fhalbh mi uaibh,
Gu 'n bhuail an t-eug an t-uasal treun,
Le cuartach gheur, 'g gu 'n mharbh sud e;
B' ann do MhacAoidh, thaobh duine 's mnaoi,
An gasan aoidheil, dealbhach ud,
Mo chreach! 'g a inns', gun deach gun aois,
Mac-oighre tìr *Strath-Haladail.*

Nach cruaidh an guth so th' aig an t-sluagh,
O 'n deach' thu luath's a dh' earb iad riut;
Tha ghaoir cho coitchionn aig daoin' uails',
Aig mna'ibh, aig tuath, 's aig searbhantaibh;
Cha 'n 'eil o 'n *Tòrr*, gu ruig an *Stòir,*
Aon duine beò o 'n dh' fhalbh thu uainn,
A 's urradh còmhradh mu na bhòrd,
Ach tuirseach, brònach, marbhrannach.

Cha 'n ann mu chall an codach féin,
Tha 'n sluagh gu léir cho càsmhorach,
Ach aon thoirt uath', gun aon fhear-fuath,
'S an robh gach buaidh cho fàsmhorach:
A phears' gu léir, a dhreach, 's a chéill,
Anns nach bu léir dhuinn fàilleagadh;
Mach o 'n eug bhi cur an céill,
Nach 'eil gach cré ach bàsmhorach.

Tha do chàirdean fola 's feòla,
'S do luchd-eòlais cianalach,
Air son do ghearradh as an t-saoghal,
Mu 'n robh aon diubh riaraicht' dhiot ;
'S e cùis am bròin, nach d' fhàg thu beò dhuinn,
Fear cho òg, 's cho ciallach riut ;
Ma sgrìobhar cliù do bheath' air t' uaigh,
Gur lìonmhoir' buaidh na bliadhnachan.

Ged bhiodh do ghnùis air duine bàth,
Cha bhiodh a bhàs neo-thùirseach dhuinn ;
'S dheanadh do thoimhsean is do chàil,
Am fear bu ghràist' cho ciùrrtach dhuinn ;
An tuigse gheur, a thogail sgéil,
'S a' ghibht' a b' fhearr g' an cuimseachadh,
'S tu 'n seud bu làin', tigh'nn thuig gach la,
'S an t-slige b' àillte cumaidhtidheachd.

'S lìomhor cridhe thuit a mhàn
Mu 'n cuairt, air là do thìodhlacaidh,
Bha 'g earbsadh cinnteach ri do linn,
Bhi suidhicht' an inntinn shìor-bheartaich ;
Bha iomadh ceud do t' fhine féin,
A' deanamh feum mar ìomhaigh dhiot ;
Ach dhearbh am beum so dhuinn gu léir,
Nach 'eil fo 'n ghréin ach dìomhanas.

Co an duine thug ort bàrr,
Am breith, am pàirt, 's an ionnsuchadh ?
No cò an t-aon a sheasas t' àit,
Dhe 'n th' air an cràdh 'g ad ionndradhainn :
Gach beag is mòr, gach sean is òg,
Le gul is deòir 'g an ceannsachadh,
Ged 's tric le bròn bhi tuisleach oirrn,
Cha tig an còrr le aon duin' dheth.

Tha sinn uile an iomadh truas,
Na bha mu 'n cuairt do theaghlach-sa,
Bhi gun aon a measg an t-sluaigh,
A dheanadh suas do chall-sa dhuinn :
Do thomult mòr, do chomunn còir,
Do chomas deònach, gealltanach,
Chuir buille bhròin 's na h-uile pòit,
'S a chuir gach ceòl mu Bhealltuinn uainn.

---

MARBHRANN DO DHOMHNULL MAC-AOIDH,

**Fear Chlais-nan-each.**

'S ann o bhliadhna na tìom-sa,
Luidh a' ghrian air an sgìr' so,
An déigh dhuinn triùir a bhi dhìth oirnn,
'S bu chùis iargainn a h-aon diubh,
Chuir sinn iosal 's an dìle,
'M fear bu chiallaich', bu mhaoineich', 's bu chliùiteich'.
'S ann, &c.

Bu neo-bhrosgullach dhomhsa,
Bhi sìor acain an còmhnuidh,
Bàs nan *topachan* lòmhair',
Bha 'n am propachan còmhdhail,
Chuir sin toimhsean gach còrach,
Mar ri corp Dhomh'll 'ic Dhomhnuill do 'n ùir oirnn.
Bu neo-bhrosgullach, &c.

An t-uasal, iriosal, rianail,
Faoilteach, furanach, fialuidh,
An ceannard sonnasach, cliarach,
Ris nach dealaichteadh leinn miannach,

Thaobh 's gu 'n d' fhan thu cho ciallach,
Ged a mhaireadh do bhliadhnan gu mìle.
An t-uasal, &c.

Bha cùrsa fiosrach do thìom-sa
Fo chliù measail gun aomadh ;
Do rùn iochdmhor do dhaoinibh,
'S do dhlùth ghibhteachan mìne,
Do thaobh tuigse na fìrinn,
Bidh do shliochd feadh na tìre le cnuasachd.
Bha cùrsa, &c.

Chuid bu tarsuinn 'n am beusaibh,
Na 'm biodh moltachd fo 'n ghréin annt',
Chuireadh t' fhocal an céill e,
Ni 's lugh' na dh' fhàgadh e reuson,
Cha bu tlachd leat bhi 'g éisdeachd,
Fear da olcas a bheusan, le cuilbheart.
Chuid bu tarsuinn, &c.

Cha robh t' eachdraidh ri fhoighneachd,
Bheannaich Freasdal gu saobhir
An cuid, am pearsa, 's an cloinn thu,
'S ann 's a phòsadh a rinn thu,
'S thug e mach dhuit mac oighre,
Tha 'n a mhaise, 's 'n a shoillse d' a dhùthaich.
Cha robh, &c.

'S dùbhlan focail fir-dàna.
A tharruingeas iomhaigh do nàduir,
Gach cùis shocrach a' fàs dhuit,
Do mhùirn fhosgailte, phàirteil,
Aois is toimhsean nach d' fhàilnig,
Gun aon *spot* chun do bhàis ann do ghiùlan.
'S dùbhlan, &c.

Bha buaidh thaitneach no dhà ort,
Tha ro thearc anns na h-àitibh-s',
Bha thu blasd' an cùis ghàire,
Gun phuinc dleasdanais àicheadh ;
An gnìomh, 's am focal, 's an àbhaist,
Bha do chleachdamh cho cràbhach ri t' ùrnuigh.
Bha buaidh, &c.

Mu do choinneamh gu cinnteach,
Lìon thu teaghlach do mhuinntir',
Gu cainnt fhallain a chluinntin,
O mhòr chomasaibh t' inntinn,
Bhiodh an comain do chuimhne,
Air son foillseachadh rìoghachd is dhùthchan.
Mu do choinneamh, &c.

Ann an sealladh beag tìoma,
'N uidhe a 's giorra na mìle,
Chaill sinn ceathrar a dhaoine,
Ach so an starradh do rìreadh,
Chuir am folach ar faoilt oirnn,
Mar a' ghealach, is dìle do bhùirn oirr'.
Ann an sealladh, &c.

Ged a lìontadh na beàrnan-s',
Cha bhi ni oirnn ach càradh,
Bidh e dìomhain dha 'n àireamh,
Nach leig air di-chuimhn na dh' fhàg iad ;
Ged robh an gnìomh'ra ni 's tàire,
'S ann bhios miagh air an àlach a 's ùire.
Ged a lìontadh, &c.

## ORAN

**Air sean fhleasgach agus seana mhaighdean, mu 'n robh sgeul iad bhi dol a phosadh.**

THA maighdean 's an àite s'
Tha àireamh do bhliadhnaibh,
Is shaoil leam nach pòsadh
Neach beò i, chion briadhad ;
Ach 's garbh-dheanta calg-fhionnach
Calbhar r' a bhiadhadh,
An gille dubh ciar-dhubh,
Tha triall 'n a gaoith.
'S e 'n gille dubh ciar-dhubh,
Ciar-dhubh, ciar-dhubh,
'S e 'n gille dubh ciar-dhubh
Tha triall 'n a gaoith.

A Mhairiread, cha chòir dhuit
Bhi gòrach no fiata,
Tha mairist ni 's leòir dhuit,
An còmhnuid 'g ad iarraidh ;
Ni 's gràinde cha 'n eòl domh,
'S ni 's bòidhche cha b' fhiach thu,
Na 'n gille dubh ciar-dhubh,
Tha triall 'n ad ghaoith.
'S e 'n gille dubh ciar-dhubh, &c.

Tha ministeir còir ann,
Is mòran do chiall aig',
'N a thaoitear do 'n inghean,
Gun iomrall gun fhiaradh ;
Is b' fheàrr leis, an òigh
Bhi gun phòsadh seachd bliadhna,
Na 'n gille dubh ciar-dhubh
Bhi triall 'n a gaoith.
'S e 'n gille dubh ciar-dubh, &c.

Ged bhiodh ann a phòcaid,
Do dh' òr na th' aig Iarla,
Bu mhòr a' chùis bhròin e
Do 'n òigh tha e 'g iarraidh ;
Sùilean is sròn,
Agus feòsag, is fiaclan
A' ghille dhuibh chiar-dhuibh,
Tha triall 'n a gaoith.
'S e 'n gille dubh ciar-dhubh, &c.

'S olc an leannan òineid
An t-òlach s' 'n a fhìonaig,
'N a luidhe 'n a chòta,
'N a rògaire mìodhoir,
A shàiltean 'n a thòn,
Is a shròn ris a' ghrìosaich ;
'S e 'n gille dubh ciar-dhubh
Tha triall 'n a gaoith.
'S e 'n gille dubh ciar-dhubh, &c.

Tha pung ann a chàileachd,
Thug bàrr air na ceudan ;
Tha 'aogas ro ghrànda,
'S e air fàile 'n t-srianaich ;
An uair bha e an *Grùididh*,
Cha taobhaicheadh fiadh ruinn,
Leis a' ghille dhubh chiar-dhubh
Bhi triall 'n an gaoith.
'S e 'n gille dubh ciar-dhubh, &c.

Ged tha e cho daochail,
Is aogas cho fiadhaich,
Bithidh feum air 's an tìr so,
Air tìoman de 'n bhliadhna,

A thoirt ghabhraibh air mheann,
'S a chur chlann dheth na cìochan ;
'S e 'n gille dubh ciar-dhubh
Tha triall 'n a gaoith.
'S e 'n gille dubh ciar-dhubh, &c.

'N uair a bha sinn cruinn
Anns a' bheinn, 's sinn ri fiadhach,
Bu tric a bhiodh tu 'n sàs
Anns an t-*sauce-pan*, is biadh ann ;
Bhiodh eagal ar bàis oirnn,
Gu 'n cnàmhadh tu bian oirnn,
A ghille dhuibh chiar-dhuibh,
Tha triall 'n a gaoith.
'S e 'n gille dubh ciar-dhubh, &c.

---

PORT NI' MHIC NEIL 'IC EOIN, AGUS AN T-IASGAIR,

**Caraid aosda bha dol a phosadh, 's iad le cheile crubach.**

Cho luath 's a thig an geamhradh,
Bithidh danns' againn agus ceòl ;
Co a 's àirde leumas,
Na céile Ni c-'èill-ic-Eòin ;
Gur mise chuireadh pàirt
Anns a' bhaidse, ged b' ann de 'n òr,
Moch an la 'r na mhaireach,
'N déigh màrsail nan casan mòr'.

'N saol thu fhein nach duaineil
An sluagh ud a' dol air stòl,
Ise leis a' chuaran,
'S an t-uachdar aige san á 'bhròig ;

'N uair leigeas sinn uainn iad
'S an uair ud, .an déigh bhi pòsd',
Cha deàn iad ceum réidh,
Ach a' beiceadaich
'S a leum air an leth-chosaibh,
Dheth 'n taobh air am bheil an leòn ;
Cha 'n 'eil neach bhiodh làmh riu
'N tràth ud, nach faigheadh spòrs.

Shaoil mi air mo bhriathar,
'S an t-iasgach a' dol air chùl,
Gu 'n tigeadh am fear liath ud
Am bliadhna dheanadh a' chùis ;
O 'n dheanadh i a bhiadhadh,
Gu rianail 'n a luidhe 'n cùil,
Ciod an rathad àraich
A b' fheàrr na sud ann mo dhùil.

Gheibh e pailteas aodaich
Gun dìth, gun uireasbhuidh lòin,
O 'n tha a' bhean ag innseadh
Bhi gealltanach air ni 's leòir ;
'S ann a bhios a ghiùrnaich
Air dùirn Ni-'ic-Neill-'ic-Eòin,
Is i 'n a gurraidh air a cèal,
A' càradh nan sopanan,
'S a sgaoileadh nam pocanan,
'S i 'g éideadh a choise le clò ;
'S maith an rathad àraich
Sud dhà-san ri fad a bheò.

## SORAIDH NA FRIDHE,

### MAR GU 'M B' ANN LE FEAR BHIOGAIS,

**Air dha ait' 'Athair fhagail, agus dol gu aite taimh eile, fhuair e dha fein, nach robh cho maith air son seilge ris an ait' a dh'fhag e.**

Beir mo shoraidh le dùrachd
Gu ceann eile na dùthcha,
Far an robh mi gu sunndach,
Eadar *Tunga* 's am *Parbh ;*
'N àm dìreadh na h-uchdaich,
Ged a chanadh fear, ochain,
'S ann leam-sa bu shocrach
Bhi an soc nam meall garbh ;
Far am faicteadh 'm fear buidhe,
'S e 'n a chaol ruith le bruthaich,
Agus miol-choin 'n an siubhal,
'S iad a' cluiche r' a chalg,
Air faobhar a' chadha,
'N déigh clàistinn an spreadhaidh,
'S gu 'm bu phàirt sud dheth m' aighear,
Mac na h-aighe bhi marbh.

Ach a Mhaighstir *Mhioghraidh,*
Gu bheil aighear aig t' inntinn,
Aig feabhas do mhuinntir,
Is a' bheinn ann ad chòir,
O dhorus do rùma
Fa chomhair do shùla,
Na tha eadar an Dùnan
Agus cnùicean *Meall-shoirn.*
'S e mo smuaintean gach maduinn,
An uair sin a bh' againn
Dhol uaibhse cho fada,
A chuir fadalachd orm,

B'e mo dhùrachd bhi faicinn
An ùdlaich a' feachdadh,
Agus fùdar a' lasadh
Eadar clach agus òrd.

Beir mo shoraidh gu càirdeach
A dh'ionnsuidh mo bhràthar,
'S gun luaidh air do chàirdeas
Gu 'm bu nàbuidh dhuit mi ;
Ged a thearbadh air fuinn sinn,
Bu tric anns a' bheinn sinn,
'S gur h-ainmic le m' inntinn
Bhi cùit' agus i.
Tha t' àit-sa mar thachair,
'N a bhràighe 's 'n a mhachair,
'N a àite cho tlachdmhor
'S a chuir tlachd air do thìr ;
'S na tha dh' anabarr air t' aitreabh,
'S mòr m' fharmad ri t' fhasan,
Gur soirbh dhuit gach seachduin,
'S tu bhi faicinn na frìdh'.

Beir mo shoraidh a rithis
Gu paidhear na dibhe,
'S làmh dheanamh na sithinn,
'S gu cridhe gun fhiamh ;
Far am bheil Ian mac Eachuinn,
'S mi tamull gun 'fhaicinn,
Mo dheadh chòmhlan deas, duineil,
Bu tu eas-caraid fhiadh ;
'N àm nan cuilean a' chasgadh,
Ga 'n cumail 's ga 'n glacadh,
Ni b' fheàrr a thoirt focail
Cha 'n fhaca mi riamh ;

Bu shealbhach ar taoghal,
Air sealgach nan aighean,
Bu tu a sgaoileadh an fhaoghaid,
'S a chuireadh gaothair gu gnìomh.

Beir mo shoraidh-sa còmhluath
Gu Dòmhnull Mac Dhòmhnuill,
Sàr chompanach còmhnard
O 'm faighteadh còmhradh gun sgìos ;
'S gus na h-uaislean do 'm b' àbhaist
Bhi aig fuaran a' bhàird leinn,
Chumadh coinneamh ri 'n càirdean
Aig do thàbhairn gach mìos :
Bhiodh geanachas grathuinn
Aig na fir fa do chomhair,
'S 'n uair a b' àill leo, bu domhain
Air thomhas nam pìos ;
'S tric m' inntinn fuidh luasgan,
Mu gach pung bha 's an uair sin,
'S cha bu mhìorun do 'n t-shluagh sin,
A chuir air luathair mi sìos.

Beir an t-soraidh so suas uam,
Far bheil càch de na h-uaislean,
Agus h-aon diu gu luath,
Gu Naoghas ruagh mac Mhic Aoidh ;
Bha e 'n uraidh chaidh seachad,
'S e mar-rium am *Fais-bheinn*,
'S ged thréig mis' am fasan,
Tha an cleachdadh air m' ùigh ;
Gu 'm bu chàs sud air m' airtneal,
Bhi 'm measg nam fear tapaidh,
Agus uisge mu m' chasan
Tighinn dachaidh á beinn ;

Bu lughad mo mhulad,
Bhi treis am *Beinn-spionnaidh*,
Agus tamull a' fuireach
Mu bhun *Càrn-an-righ*.

Gu 'm bu dòrn sud air mholadh
Do 'n òganach ealamh,
A dheònaicheadh fanadh
Ri talamh 's ri gaoith;
'S ged bu chinnteach á 'chuid e,
'N uair thigeadh e chugainn,
'S e nach milleadh an obair
Air cuideachd a chaoidh;
Bha a làmh is a fhradharc
Air an deanamh 'n aon adhairt,
'N uair a shiùbhladh na h-aighean
A stigh air a' bheinn;
Le cuilbhear na sraide,
'S làmh chuimseach na graide,
Nach iomrallaicheadh eadar
A claigionn 's a cuing.

B'e ar fasan car grathuinn,
Gu 'm bu phrosbaig dhuinn t' amharc,
Mu 'n cuairt duinn is romhainn,
'S tu coimhead 's a' falbh;
'S ged bhiodh iad 'n an seasamh
Air luimead na creachainn,
'S nach b'urrainn duinn fhaicinn
Ach aiteal de 'n calg;
'S e sud theireadh Aonghais,
Ge deacair an ruigheachd,
'S leòir fhad 's a tha sinne
Gun sithionn, gun sealg;

Theid sinne gu socrach
Air ionnsuidh nam Procach,
'S o neamhnuid ar 'n acfuinn,
Bithidh 'n asnaichean dearg.

Beir m' iomcharadh chòmhnard,
Gu Dòmhnuill mac Sheòrais,
'S ged thréig mise an t-eòlas,
'S ann leis bu deòin leam a bhi;
Ri aithris, mar 's còir dhuinn,
'S duine tairis gu leòir e,
'S 'n uair a thogas a shròn air,
Ris nach còir a bhi strìth;
'Nuair bhiodh a' ghaoth oirnn a' tionndadh,
'S a' mhaoiseach 'n a teann-ruith,
'N àm sgaoileidh nan con-taod,
Bu chall bhi ga d' dhìth.
Gu dìreudh nam fuar bheann,
Leis na sàr cheumaibh buadhach,
Chuireadh 'n céill gu neò-uaibhreach,
Nach bu shuarach do chlì.

'N t-soraidh chliùiteach s' air falbh uam,
Gu mac Hùistein do 'n *Bhoralaidh*,
Tha do chùisean duit sealbhach,
Is gu dearbh cha 'n 'eil càs;
'S e mo bharail air t-uaisle,
Nach fear masguill no fuaim thu,
Gheibhear cunbhalach, buan, thu,
Gus an uair 'n tig do bhàs;
Pòitear inntinneach, measail,
Os ceann fheara do stuic thu.
'S a riamh cha b' àirde bhiodh misg ort,
Na bhiodh do ghliocas a' fàs;

Bheireadh t' inntinn ort eirmseachd
Air an fhìrinn d' a seirbhead,
'S cha bhiodh strìth ri do thoirmeasg,
Gus an teirgeadh do bhlàths.

'S ann an rudhachaibh, *Sheannabaid*,
Tha 'n Sutharlach ainmeil,
Gus an leiginn m' iomcharadh
Iomachar a suas ;
'S ri innseadh mar 's cubhaidh,
'S fìor gheanail 'n a shuidhe,
'M fear tighearnail, cridheil,
'S ceann uighe dhaoin' uails' ;
Sàr ghìomanach gunna,
Làmh bhiadhadh nan cuilean,
Agus iarrtaiche tunna,
Ann an cumadh gun chruas ;
Dhuinn a b' àbhaist bhi tathaich,
Mu na h-àbhaich 'n àm luidhe,
'S ged dh' fhàg mise a' chaithir,
Leam is deacair a luaths'.

---

## ORAN DHOMHNUILL NAN CLUAS,

**Cliamhuinn do 'n duin' uasal (Iain MacEachainn) aig an robh am bard 'n a bhuachaille, agus e 'n a ghillie og. Reic an duine so mart le 'athair-ceile, ri coimhearsnach, os iosail ; 's 'n uair a fhiosraich Iain MacEachainn m' a deighinn,'s e thuirt a chliamhuinn, "Dh' fheudtadh gu 'n do reic Rob Donn i ;" ach goirid an deigh so, fhuaradh am mart, agus an da chluas air a bearradh dhi. Ged ghuidh Ian MacEachainn air Rob Donn gun ghuth a thoirt air a' ghnothuch, cha b' urradh e bhi samhach, agus e neo-chiontach. Lean an t-ainm "Domhnull uan cluas" air an duine, an lorg an orain so.**

Bha mi greis de m' lathachan,
Air feadh an t-Srath ad shuas ;
'S ann a bha mò thàimhteachd,
Ann am fardoch nan daoin' uails' ;

B' fhada leibhse bha mi,
Is le càch a thàmh mi uath',
'S cha 'n fhacas leus do Mhàiri,
Le mo ghràin do Dho'll nan cluas.

'S bochd dhomh fhéin mo nabuidh,
Nach biodh nàdur ann a b' uails',
Shaoil leam, le mo thosdachd ris,
Gu robh mi cosnadh duais;
Ged bha mis' cho fàbhorach,
'S nach d' thug mi iads' a suas,
B' fheàrr leam a dhà adharc
A bhi goirid, na 'dhà chluas.

O nach fhaod mi dhearbhadh nis,
A' cheilg sin bh' air do thìth,
Ni mi do chuid adharcan
Cho goirid ris na laoigh;
Is 'n uair a ni mi cnùcach thu,
Bidh dùil agam a chaoidh,
Ged robh e féin am fuairead rium,
Gu 'm faigh mi duais o 'mhnaoi.

'S ann a phòs an t-amadan,
'N a cheannaich' 's e'n a chaoir,
Cha tuit d' a bheartas unnsa uaith,
Nach caill e punnd d' a ghaol;
Dh' fhàg sud na cluasan leogach aig'
'S an adharc sgrogach, caol;
Ghlac Màiri strì na ciotaireachd,
G' a fhàgail smiotach, maol.

'S maith an tarbh cha phronnadh oirnn,*
'S a chomas thoirt a mhàn;

* Duine araidh, ceileNighinn Uilleim Bhain, air faotainn ciurradh maslach, ann an caonnag ri Domhnull nan cluas.

Leig fear na *Crannaich* fada,
  An tagradh ud mu làr ;
'N uair shiùbhlas lagh is reuson air,
  Mu 'n éirich lagh o 'n chlàr,
Cha dligheich' roinn do 'n fhearann dhoibh,
  Na tòrradh N' Uilleim Bhàin.

An t-ainmidh coimheach, ceannairceach,
  'N a chonas measg na tuath',
Faodaidh es' a dhìobhlachadh,
  Ni 's modha prìs na luach ;
Ach glacaidh duine reusont' e,
  A bhàrr na spréidh' 's an uair ;
Is thugar cìs d' a adharc,
  Air cosd ailean a dhà chluas.

'N duine tha 'n a bhreitheamh,
  Gus gach *difir* thoirt a nuas,
B' eòlach e mu 'n adharcan,
  Mu 'n d' fhairich e 'n ceud bhruan ;
Ged tha es' 'g a cheiltinn,
  'S 'g a gheiltrigeadh le stuaim,
Gur iomadh sgeul bu duilich leis,
  A dh'fhuiling a dhà chluas.

'N uair théid an t-òran cluasach so
  A suas air feadh na tìr,
Bidh e aig na buachaillean,
  A' cuairteachadh 'n cuid nì ;
Bidh e 'm beul nam buanaichean,
  A' gearradh suas gach raoin ;
Cha 'n 'eil guth nach bi fuaimneach dha,
  'S cha chluinn e cluas nach claon.

ORAN DO DH' UACHDARAIN NA DUTHCHA,

**'N uair a bha iad a cur ROB DHUINN as an fhearann, air son bhi marbhadh nam fiadh, agus cuid de na h-uaislean bhi air a thaobh, agus cuid eile dhiu 'n a aghaidh.**

*Luinneag.*—'S cian fada, 's cian fada,
'S cian fada gu leòir,
O'n a bha mi air acair,
'S mi 'g iarraidh fasgaidh fo sgòid;
Nis ma 's éiginn dhomh teicheadh,
'S nach 'eil leithsgeul a' m' chòir,
C'uime 'n caomhnainn bhur sgobadh,
'N diugh 's mi togail nan seòl.

IAIN 'Ic Naoghais 'Ic Uilleim
A dhòirt iomadaidh fola,
C' uime 'm biodh tu ga 'm fhàsgadh,
An diugh aig beulaobh a' bharraidh;
'S e mo bharail gu 'm b' fheàrr dhuit,
Sìneadh an argumaid eile,
Oir a bha 'g am marbhadh,
O 'n la dh' fhalbhadh tu 'm baile.
'S cian fada, &c.

Ach ma 's obair mi-dhiadhaidh
Bhi marbhadh fhiadh anns na gleannaibh,
'S iomadh laoch dhe do theaghlach
A thuit gu trom anns a' mhealladh;
Bu daoine fuilteach o 'n d' fhàs thu,
'S cha b' fhearr càirdean do leannain;
'S ma 's peacadh sud tha gun mhaitheanas,
Bithidh tus a's Mothanaich damainte.
'S cian fada, &c.

Gu bheil tinneas na bliadhna,
Dol ni 's piantaich', 's ni 's cràiteich',

Ach ni sinn foighidinn chiallach,
Thig an riaghladh ni 's feàrr oirnn ;
Thig an cumant gu socair,
'N uair theid stopadh air Ahab,
'S bidh sinn a' feuchainn ar lotan,
Air beulaobh Dhoctair Bohàbhairn.*
'S cian fada, &c.

Ach a Dhoctair Bohàbhairn,
Thug mi dàn duit nach tuig iad ;
O 'n tha mis' air bheag airgid,
Buinidh oircheas do t' obair ;
Tha mo dhùil ri do phlàstair,
'N uair tha càch 'g a mo bhioradh,
'S mur a 's faid' thu 'g a chàradh,
'S ann a 's feàrr e 'n uair thig e.
'S cian fada, &c.

Iain Mhic Eachainn 'Ic-Iain,
'S tu thoirc mi m' meadhon mo dhragha,
A thug teist gu mo chliù orm,
Air mo chùlaobh 's ri m' aghaidh ;
Le do chomhairlean rùnach,
Bheireadh dùbhlan luchd-lagha ;
Bha do chuid 'g a mo chobhair,
'S cha b' i do chomhairl' bu lugha.
'S cian fada, &c.

Uilleam *Mheilinis*, thair leam
Nach seas càirdeas air aon-chois,
'S maith a chumadh tu làmh rium,
Gus 'n do thàir thu mi 'm plundar ;

* Dr **Boerhave**, at that time celebrated, to whom the bard compares **Mackay** of Bighouse.

'N uair a chunnaic thu 'n sàs mi,
Fuidh àrd smachd an Tigh *Thunga*,
Dh' fhàs thu trom-chluasach bodhar,
'S cha do chobhair thu 'n cunntair.
'S cian fada, &c.

Ma chaidh mo chàirdeas am fuairead,
Ri daoin' uaisle na dùthch-sa,
'S éigin nis dol a dh' iarraidh,
Rathad fiar nach robh dùil a'm ;
Far 'm bheil seann Dòmhnull Thapaidh,
Leughadh charaids' an *Sgùdaig*,
Dh' fheuch am préisg e 's na geataibh-s',
A' chùigeamh athchuing' de 'n ùrnuigh :—
" Maith dhuinn ar ciont."
'S cian fada, &c.

---

ORAN MUR GU'M B'ANN LE DROBHAIR ARAID D' A LEANNAN.

Ged is socrach mo leabaidh,
Cha 'n e 'n codal bh' air m' ùigh,
'S tric mo smuaintean a' gluasad,
Do 'n taobh tuath leis a' ghaoith ;
'S mòr a b' annsa bhi mar-riut,
Ann an gleannan nan laogh,
Na bhi cunntadh nan Tàileach,
Ann am pàirceachan *Chraoibh*.

'S mòr mo cheist air an nighean,
A gheibhteadh cridheil 's a' spòrs,
I gun fhiaras gun àrdan,
'S i gun bhàith' no gun phròis ;

Ged a bhithinn air feallachd,
Is leth-cheud fear air mo thòir,
Gheibhinn dìon ann ad chùl-tigh,
'N uair bu dlùith' iad teachd oirnn.

Bidh mi nis a' dol dachaidh,
Dh' fheuch am faic mi bean t-àilt',
Leamsa b' aoibhinn bhi 'm fagus
Do 'n euchdaig leadanaich bhàin ;
B' e mo roghann-s' gu fiadhach,
A' chreag riabhach 's an t-Sàil,
'S an àm an fheasgair 'g an slaodadh,
Le Càrn-a'-phiobair a mhan.

'S toigh leam càradh na frìdhe,
Ged tha mi 'n *Craoibh* air bhòrd lom ;
Eadar *Badaidh nan caorach*,
Agus aonach nan tom ;
Is na h-*Ursannan* riàbhach,
'N tùs na bliadhn' am bi chlann,
'S a bhi fo spìcean nan creagan,
Bu shaor mo leabaidh dhomh ann.

'S mòr mo cheist air a' ghruagaich
A tha 'n taobh shuas do na *Bhàrd*,
Gheibht' gu h-anmoch 's a' bhuaile,
'N uair thigeadh 'm buar as gach àird ;
'S mise féin nach tug fuath dhuit,
Ge fada uait tha mi 'n dràsd',
S tric a chaill mi mo shuain riut,
'S bu mòr mo bhuannachd do phàg.

Mhic-ic-Uilleim, o 'n uair sin,
Fhuair thu uaigneas gu leòir,
'S thu mu thimchioll na gruagaich,
Is i 'n a buanaiche feòir ;

Ged a gheibht' thu 'n a caidreamh,
Cha b' e t' eagal bhiodh oirnn,
O na dh' fhàs thu cho suairce,
'S nach cluinnteadh bruaillean do bheòil.

Fhleasgaich òig tha dol dachaidh,
'S tu nach acain mo chall,
Ged a dh' fhanainn 's a' bhaile-s',
Gu àm tarruing nan crann;
Naoghais òig Mhic 'Ic Alastair,
Dean-sa fanadh a nall,
'S na cuir éis air ar comunn,
An déigh gach gealladh bha ann.

---

ORAN DO MHAIGHDIN OIG,

**Agus moran fhear gu h-iarraidh, 's gun i taobhachadh ri fear idir.**

Gu bheil Seònaid bòidheach, greannair,
Co nach dùraigeadh bhi 'n gleann leath',
Faileas fithich air a ceann-dubh,
Bràghad fionn a 's gille na 'n gruth.
Dheanainn sùgradh, sùgradh, sùgradh,
Dheanainn sùgradh ri do cheann dubh;
Dheanainn sùgradh, sùgradh, sùgradh,
Mire 's sùgradh ri do cheann dubh.

Faileas dubh am bàrr a gruaige,
Is dreach an ubhail air a gruaidhean,
Mala chaol is i gun ghruaimean,
Gu tarruing suas, gar 'n deòin leath' bhi riu.
Dheanainn sùgradh, &c.

Cha 'n 'eil suiridheach òg no càdaidh,
Eadar *Huilleum* is *Carn-àgadh*,
Nach bi ruith na h-ighne bàine,
Air feadh a' bhàird, 's cha 'n fhuirich i riu.
Dheanainn sùgradh, &c.

Cuiribh faoghaid mu na bràighibh,
Cuiribh ceathrar air na h-àthaibh,
Sgaoilibh faoghailt 's a *Choir-fheàrna*,
Sparraibh an sàs i anns a' *Bhlàr-dhubh*.
Dheanainn sùgradh, &c.

'N saoil sibh féin nach mòr an spòrs e,
'S ann tha chò-stri air na h-òig-fhir,
An tarbh donn, 's an tarbh steòcach,
'S tric iad a' cròic ris an tarbh dhubh.
Dheanainn sùgradh, &c.

Gu bheil Uilleam mòr cho sanntach,
'S nach 'eil feum bhi deanamh rann da,
'S o 'n a loisg iad oidhche shamhn' e,
'S obair theann a chumail an cruth.
Dheanainn sùgradh, &c.

'N saoil sibh féin nach mòr an sùsdal,
Bhi cur phrìneach' anns na gùintibh ;
A dà làimh bhi anns na sgùrdaibh,
'S a ceann rùisgte mhàn ris an t-sruth.
Dheanainn sùgradh, &c.

'S mairg a chreideadh briathran beòil uait,
'N déigh mar bhailich thu mac Sheòrais ;
'N uair a shaoil leis a bhi pòsd' riut,
Thog thu do shròn an aghaidh an t-sruth.
Dheanainn sùgradh, &c.

Bha mi uair air bharail bargain,
'S tha mi nis air call na dh' earb mi ;
Tha mi féin a' gabhail farbhais,
Gur e dath deasg a 's feàrr na dath dubh.
Dheanainn sùgradh, &c.

---

### ORAN NAN SUIRIDHEACH.

Fheara òg' leis am miannach pòsadh,
Nach 'eil na sgeòil so 'g ur fàgail trom ?
Tha chuid a 's dìomhair' tha cur an lìn diub
Cha 'n 'eil aon trian diubh a' ruigheachd fuin
Tha chuid a's faighreachail' air an oighreachd
O 'm bheil am *prise* a' dol air chall,
Mar choirean làidir, cur maill' air pàirtidh,
Tha barail chàirdean, is gràdh gun bhonn.

Tha fear a' suiridh an diugh air inighean,
Gun bharail iomraill nach dean e tùrn ;
Bha i uair, 's bu chumha buairidh,
A ghuth d' a cluais, is a dhreach d' a sùil.
An sean ghaol cinnteach bha aig ar sinnsir',
Nach d' fhuair cead imeachd air feadh n
dùthch',
Nach glan a dhearbh i, gu'n deach' a mharbhad
'N uair ni i bargan, 's 'n uair thig fear ùr.

'S iomadh caochladh thig air an t-saoghal,
'S cha chan an fhìrinn nach 'eil e crosd',
Na h-uile maighdean a ni mar rinn i,
Tha fois a h-inntinn an cunnart feasd.
An duine treubhach, mur 'eil e spréidheach,
A dh' aindeoin eud, tha e féin 'g a chasg,
'S le comhairl' ghòraich a h-athair dhòlum,
'G a deanamh deònach le toic, 's le trosg.

O 'n tha 'n gaol ac' air fàs mar Fhaoilleach,
Na bitheadh strì agaibh ri bhi pòsd',
'A seasmhachd inntinn cha'n 'eil thu cinnteach,
Rè fad na h-aoin oidhch' gu teachd an lò;
An tè a phàirticheas riut a càirdeas,
Ged 'eil i 'g ràdh sud le cainnt a beòil,
Fuidh cheann seachduin, thig caochladh fleasgaich,
'S cha 'n fhaigh thu focal dhith rè do bheò.

Ach 's mòr an nàire bhi 'g an sàruchadh,
Oir tha pàirt dhiubh de 'n inntinn stòlt',
Mach o phàrantan agus chàirdean,
Bhi milleadh ghràidh sin tha fàs gu h-òg;
Mur toir i àicheadh do 'n fhear a 's feàrr leath',
Ged robh sud cràiteach dhi fad a beò,
Ni h-athair feargach, a beatha searbh dhi,
'S gur feàrr leis marbh i, na 'faicinn pòsd'.

Faodaidh reuson a bhi, gu tréigeadh
An fhir a 's beusaich a théid 'n a triall;
Ged tha e càirdeach, mur 'eil e pàgach,
Ud! millidh pràcais na th' air a mhiann;
Tha 'n duine suairce, le barrachd stuamachd,
A' call a bhuannachd ri tè gun chiall;
'S fear eile 'g éiridh, gun stic ach léine,
'S e cosnadh géill dhith mu 'n stad e srian.

Mur 'eil stuamachd a' cosnadh gruagaich,
Och! ciod a' bhuaidh air am bheil a geall?
Nach mor an neònachas fear an dòchais so,
Gun bhi cnòdach ni 's modha bonn;
Fear eile sìneadh le mire 's taosnadh,
Le comunn faoilteach, no aigneadh trom,
'S cia maith na trì sin gu cosnadh aontachd,
Cha 'n 'eil a h-aon diubh nach 'eil a' call.

Ma tha e pàgach, ma tha e sgàthach,
Ma tha e nàireach, ma tha e mear;
Ma tha e sanntach, ma tha e greannair,
Ma tha e cainnteach, is e gun chron;
Ma tha e bòidheach, ma tha e seolta,
Ma tha e còmhnard, ma tha e glan;
Ma tha e dìomhain, ma tha e gnìomhach,
Ud, ud! cha 'n fhiach le a h-aon diubh sin!

Ma tha e pàgach, tha e gun nàire,
'S ma tha e sgàthach, cha bheag a' chrios;
Ma tha e gaolach, tha e 'n a chaoraich,
'S ma tha e faoilteach, tha e 'n a throsg;
Ma tha e gnìomhach, their cuid, "Cha 'n fhiach e,
"Tha 'm fear ud mìodhair, 's e sud a chron;"
'S ma tha e fàilligeach ann an àiteachadh,
Cha bhi bàrr aig', is bidh e bochd.

Cò an t-aon fhear air feadh an t-saoghail,
A tha nis cinnteach gu 'n dean e tùrn;
'S nach 'eil a h-aon de na tha mi 'g innseadh,
Nach 'eil 'n a dhìteadh dha air a chùl.
An duine meanmach, 's e toimhseil, ainmeil,
Cha chluinn thu 'ainm ach mar fhear gun diù;
'S nach fhaic thu féin, air son iomadh reusoin,
Gu 'n deach' an spréidh os ceann céille, 's cliù.

Tha fear fòs ann, a dh' aindeoin dòchais,
A dh' fhaodas pòsadh gun mhòran char;
Na biodh do chiall aig' na dh' aithnich riamh uir'd,
'S gu 'n d' éirich grian anns an àirde 'n ear;
Dean 'n a dhuairc e, a rugadh 'n cuaran,
Thoir baile 's buar dha, is treabhair gheal;

Leig labhairt uair da, ri athair gruagaich,
'S bheir mi mo chluas dhuit gu 'm faigh o bean.

---

FAILTE CHAILEIN OIG BHIOGAIS,

**'N uair a rugadh e, agus cronachadh dhoibhsan a bha deanamh oran brosgail da, 'n uair nach robh e ach air iomachuinn a mhathar.**

A' chailein òig, deadh lathach' dhuit,
A shealbhachadh còir t' athar dhuit;
Ach aois dhà-s', mu 'n caithear e,
Ma 's toil leis an Righ fhlathail e;
Gu 'm beir do chiall-sa fathast air,
Iarramaid gun athadh,
Thu bhi maith o 'n tha thu mòr.
Iarramaid gun athadh, &c.

Rugadh mar do bhràthair thu,
Is rinneadh do 'n aon nàdur sibh;
Ni 's gealltuinneich' cha tàir thu bhi,
'S oighr' thu air na dh' fhàg e dhuit;
Mar sin na biodhmaid àrdanach,
Oir buinidh cheart cho càra
Dhuit dhol bàs, 's a tha thu beò.
Oir buinidh cheart, &c.

Mu 'n d' rinn a' bhroinn do thearbadh uaip,
'S mu 'n d' thàinig dùrd do sheanachas duit,
Gu 'n d' chaisg thu iomadh argumaid,
'S gu 'n d' thog thu sùil fir *Haladail;*
Tha mise 'n dùil, is earbaidh mi,
'N uair thig dhùit lùths is calmadachd,
Gu dearbh gu 'n dean thu 'n còrr.
'N uair thig dhuit luths, &c.

Na dàinte cuagach eibeantach,
A rinn an sluagh gu lag-bheartach,
Tha leithsgeul uasal agam dhoibh,
Bhrìgh 's gu 'm bu bhruadàir cadail iad ;
Oir saoilidh fear gur h-eaglais
Tigh beag, 'n uair bhios e 'n ceò.
Oir saoilidh fear, &c.

Tha mise cho maith dùrachd dhuit,
Ri luchd nan ranntan dùsalach ;
Ach 's ann tha mi 'g a dhùrachd dhuit,
O nach faidhe ùrraic mi,
Air dhomh bhi ann mo dhuisg,
'S an cuspair ùir-s' thighinn oirnn.
Air dhomh bhi, &c.

Buinidh dhuinn bhi balaisteach,
Mu 'n gabh sinn greim gu h-amaideach,
'N ni ghearrar uainn ge h-ainid leinn,
Sith bhi leis na ghearrar dhinn ;
'S a taingeachadh na dh' fhanas ruinn,
'S e ni ar n-aoibhneas maireannach,
Fìor choimeasgadh le bròn.
'S e ni ar n-aoibhneas, &c.

Buinidh dhuinn bhi leasachadh
Gach criosdaidh còir gun bheartas aig,
Fear lomnochd, is fear acarach,
Fear dall, is fear gun chasan aig ;
Ciod fhios nach brìgh an athchuing'-san,
A chuir am mac so oirnn.
Ciod fhios nach, &c.

Chuirinn geall, 's cha 'n fhàilnichinn,
*Nach robh* è Ghall no Ghàidheal ann,

Chlann Mhic-Aoidh, no Bhàillidhich,
No aon duin' eile d' àirmheas mi,
Nach h-òladh deoch, 's nach pàigheadh i,
  Air slàinte chailein òig.
    Nach h-òladh deoch, &c.

---

### ORAN DO PHRIONNSA TEARLACH.

An diugh, an diugh, gur reusontach
Dhuinn éirigh ann an sanntachas,
An tritheamh lath' air crìochnachadh,
Do dhara mios a' gheamhraidh dhuinn;
Dean'maid comunn fàilteach riut,
Gu bruidhneach, gàireach, òranach,
Gu botalach, copach, stòpanach,
Le cruit, le ceòl, 's le damhsaireachd.

Dean'maid comunn fàilteach
Ris an là thug thun an t-saoghail thu;
Olamaid deoch-slàinte nis
An t-Seumais òig o 'n d' inntrig thu;
Le taing a thoirt do 'n Ard Righ shuas,
Gu 'n d' fhuair do mhàthair lìobhraigeadh,
Dheth h-aon bha do na Gàidheil,
Mar bha Dàibhidh do chloinn Israeil.

Tha cupall bhliadhn' a's ràidhe,
O 'n là thàinig thu do dh' Alba so;
'S bu shoilleir dhuinn o 'n tràth bha sin,
An fhàilte chuir an aimsir oirnn.
Bha daoine measail, miadhail oirnn,
'S bha àrach nì a' sealbhach' oirnn,

Bha barran troma tìr' againn,
Bha toradh frìdh' is fairg' againn.

An diugh, an diugh, gur cuimhne leam,
Air pung nach còir a dhearmad ort,
Mu bhreith a' Phrionnsa rìòghail so,
Dhe 'n teaghlaich dhìrich Albannaich ;
Togamaid suas ar sùilean ris,
Le ùrnuigh dhlùth gun chealgaireachd,
Ar làmhan na 'm biodh feum orra,
Le toil 's le eud 's le earbsalachd.

Togamaid fuirm is meanmnadh ris,
Is aithnichear air ar dùrachd sinn,
Le latha chumail sunndach leinn,
As leth a' Phrionnsa Stiùbhartaich ;
Gur cal' an àm na h-éigin e,
Ar carraig threun gu stiùradh air ;
Thug bàrr air cheud am buadhannaibh,
'S tha cridhe 'n t-sluaigh air dlúthadh ris.

Cha 'n ioghnadh sin, 'n uair smuainichear
An dualachas o 'n d' thàinig e ;
'N doimhne bh' ann gu foghluimte ;
Gun bhonn do dh' éis 'n a nàdnr dheth,
Mur Sholamh, 'n cleachdadh reusanta,
Mur Shamson, treun an làmhan e,
Mur Absalom, gur sgiamhach e,
Gur sgiath 's gur dìon d' a chàirdean e,

Nach fhaic sibh féin an spéis
A ghabh na speuran gu bhi 'g ùmhladh dh
'N uair sheas an reannag shoillseach,
Anns an *line* an robhtadh stiùradh leis ;
An comhar' bh' aig ar Slànuighear,
Roimh' Theàrlach thigh'nn do 'n dùthaic

'N uair chaidh na daoine ciallach ud
G' a iarraidh gu Ierusalem.

A nis, a Theàrlaich Stiùbhairt,
Na 'm biodh 'n crùn a th' air Righ Seòras ort,
Bu lìonmhor againn cùirtearan,
Bhiodh tionndadh ghùn is chleòcaichean :
Tha m' athchuing ris an Ti sin,
Aig a' bheil gach ni ri òrduchadh,
Gu 'n teàrnadh e o 'n cheilg ac' thu,
'S gu 'n cuir e 'n seilbh do chòrach thu.

---

ORAN DO HUISTEIN MAC DHOMHUILL MHIC IAIN,

**Air do 'n Mhorair MacAoidh a chur do bhaile ni b' fhaide o 'n fhridh, chionn e bhi ro dhiobhaltach air na feidh.**

CHUALAS naidheachd o na chlàr,
A chuireas cràdh air Hùistein ;
'S e bhi 'g a fhògradh as an àite,
Rinn a chàil a chiùrradh ;
'M fritheàrr làmh ris air gach làmh,
'S cha chothrom dha-s' a' chùis ud,
Fo pheanas bàis, le peann a mhàn,
Nach loisg e gràinne fùdair.

Am bidh sinn tlàth ri fear a ghnàths,
Nach caisg a làmh le bùiteach,
'S a liuthad cothrom thug sinn da,
Ged phàigh e 'màl ud dùbailt' ?
Cha chreidinn càil a chaoidh gu bràth,
Air fear a nàduir ùigeant',
Ged gheibhinn làir, cha téid mi 'n ràthan,
Cupall tràth air Hùistein.

Tha Hùistein feumail anns an fhrìdh,
Ged 's tric MacAoidh ga thionndadh;
Gheibht' e treun, le òrdugh féin,
A' marbhadh fhéidh 's an t-samhradh:
Ged chuir sibh 'm bliadhn' e dheth na cìochan,
Ghabh sibh rian bha meallt' air,
Le cluich nan cealg, 'chur as an t-sealg,
Air fichead marg do *Mhalldaidh.*

Cha d' rinn sinn sud le cluich nan lùb,
Ach beag ri taobh na thoill e;
'S b' fhasan da bhi anns gach àit',
A' feitheal fàth le foill orra:
Dh' innseadh *Sàbhail*, 's *Creag-nan-Ràthag*,
Liuthad sàr a rinn e;
Is tha gach càrn an sin ag ràdh,
Gu 'n robh e tàmh air oidhch' ann.

Ged b' fhada bha e air an sgàth,
Cha b' iad na càirn a réidhlean;
'S am fear a ruigeadh 'n ceann an tràth,
Gu 'm faight' aig àite féin e:
Ma tha *Sàbhal*, 's *Creag-nan-Ràthug*,
Togail sgeula bréig' air.
Cha 'n 'eil mi ràdh, mu 'm faigh e bàs,
Nach bi iad pàight' le chéile.

Cha b' aobhar diombaidh bh' againn ris,
Mur biodh e tric 'g ar sàradh,
Agus spùilleadh dhinn nam fiadh
Bha taoghal riam 'n ar bràighibh;
Bha *Ghlais-fhèith* 'g éigheach riumsa 'n dé,
Gu 'n d' fhag i h-éiric bhàis air,
'S tha *Meall a' chléirich* fad an éis,
Nach ruig e féin *Ceanntàile.*

### MARBHRAN UILLEIM MHUILLEIR, AN CEARD.

O 'n uair 's a chaidh Uilleam do 'n ùr,
Gur tearc againn sùil tha gun deur,
Do mhuilleir, a bhrach'dair, no 'chòcair,
No 'mhnathan da 'm b' nòs bhi ri spréidh;
Cha mhodha na clamhain is gaothair,
Tha subhach 's an fhoghar-s' 'n a dheigh;
Air son gu 'm buin iomall na cloinne,
Gach ubh is gach eireag dhoibh féin.

'S glan a tha 'n talalmh-s' 'n a fhàsach,
O 'n uair chaidh thu bàs o cheann mìos;
Ge maiseach na macain so dh' fhàg thu,
Cha seas iad dhuinn t' àitse 'n an dìos;
'S ann a tha acfuinn do cheàirde,
Mar rud chaidh 'n an clàraibh 's 'n an dìosg;
An t-òrd is am balg ris an teine,
An rusp, is an t-innein, 's an t-iosp.

'S giorra mo sgil, na mo dhùrachd,
Gu innseadh do chliù mar bu coir;
'S minic a dhearc mi do chruinn-leum
Do 'n àite 'm bu chinntich' do lòn;
Sgiathan do chòta fo t-'achlais,
Is neul an tombac' air do shròn;
Bhiodh gaoir aig na coin 'g a do ruith,
Agus mìr air dhroch bhruich ann do dhòrn.

Air fhad 's a théid cliù ort a leantuinn,
Cha 'n urrainn mi chantuinn gu leòir;
'S tu dh' fhuineadh, a ghuiteadh, 's a chriathr-
adh,
'S tu dh' itheadh, 's a dh' iarradh an còrr;
'S tu rachadh do 'n t-sruthaig do chlisgeadh,
'N uair ghabhadh na h-uisgeach' gu lòn:

Bu choltach ri rapas nan seilcheag,
An easgann mu thimchioll do bheòil.

Cha 'n aithne dhomh neach feadh na talmh-
ainn-s',
A' choiteir, a shearbhant, no 'thuath,
Nach ionndraineadh Uilleam, as aodann,
Oir shiùbhladh e 'n sgìre ri uair;
Nis o 'n a chual iad gu 'n deach' e,
Tha rud-eigin smal air daoin' uails',
Air son nach 'eil neach ac' 's a' mhachair,
A ni nach feudar a luaidh.

---

### ORAN SUIRIDH EADAR IAIN DONN AGUS CAITRIONA NIGHEAN PHAIL.

B' fhearr leam gu 'm pòsadh
An t-oganach grinn,
Gheibhinn banais òlar,
Is ceòl a bhiodh binn;
Tha sliochd ud gun dèanadh,
'S tha cràdh orm d' a chinn,
Oir 's ionndrain á bàghan,
Pòl mac Iain Duinn.

Dona sin a Phàileig,
Ma chaidh Iain Donn
Dh' iarraidh nan àilleagan
Dh' fhàg e air chall;
Gur measa mar dh' éirich,
Chaidh 'n fhéill thar a bonn,
Le tinneas a leum air,
Dh' fhàg a ghéillinean lom.

'S e 'n leigheas bu shaoire
  Chaidh 'shaoithreachadh dha,
Bùrn deth na bhìth,
  No de 'n aol, na 'm b' e b' fheàrr ;
B' e deireadh na cùise,
  Bhi 'g a sgrùdadh le sàl,
Bhi 'g a ghabhail le sùileig,
  A sgùird nighein Phàil.

Tha 'chasan 's a làmhan
  Gu cràicinneach, cruinn,
'Amhach 'm bheil òirleach
  Smiot shròin os a cinn ;
Tha cromadh 'n a shléisdibh,
  Is réis ann a dhruim ;
'S a' chuid nach cuir mi 'n céill dheth,
  Do réir na chaidh sheinn.

---

### ORAN AIR TUBAIST A THACHAIR MU MHARBHADH TAIRBH.

THAINIG sgiùrs' air na h-àiteach s',
'S ann a nuas á *Ceanntaile* MhicAoidh ;
Tha iad 'g aithris an tràth-sa,
Rud nach caomh leo a chlàistinn a chaoidh ;
'S an àm do 'n rarbh dhol 'g a chosgairt
Aig an fhear bha 'n *Ceann-loch*, 's aig a mhnaoi ;
'S glan a thog iad an fhanoid
Dheth muinntir *Port-sgeireidh* r' a linn.

Thàinig Seòras MacLeoid ann,
Leis a' ghunna bha 'n òrdugh gu treun,
'N dùil gu 'n tugadh e 'm bàs da,
O nach robh iad a tàirsinn deth géill.

Thainig Iain mac Hùistein,
'S ann a loisg e chuid fùdair gun fheum;
Cha do chinnich an tarbh leis,
Ged bu mhinic a mharbh e na féidh.

Thainig Murcha mac Hùistein,
Leis an làmhaidh mhaith dhùbailt 'n a dhòrn,
'N dùil gu 'm faigheadh e 'n tàr-leathar,
Na 'n leagadh e 'n t-àgadh gu feòil;
'S ann a thug e an t-suabag,
Mac an fhir d' am bu dual a bhi seòlt',
'N uair thug e ionnsuidh m' a aodann,
'S ann a spàrr e am faobhar 'n a th—.

Le làn reachd agus àrdan,
'N uair chunnaic e 'n làmhaidh gun cheann,
Thug e urchair á 'laimh dh' i,
'S gur ann thuit i a mhàn anns an dàm;
Cuirear post do Dhunéidin,
Dh' iarraidh litrichean céire nach gann,
Dh' fhaotainn robhas an àgaidh
A lot Murchadh gu gràineil 's an dronn.

Thàinig Uilleam mac Sheòrais
Do 'n bhaile, mur dh' òrduich an sealbh,
Gus a phàirtidh bha feumail,
'S gu 'm faigheadh e sgeula mu 'n tarbh;
Thug e bòid agus briathar,
Gu 'm biodh esan, gu biadh aige, marbh;
'S ann a fhuair e cheud chlothadh,
Dol a mhàn gu *Port-odhar* 's a' *Pharbh.*

Chaidh e suas uaith' do dh' *Aisir*,
'S cha do ghlac iad e, phàirtidh bha ann;
Thug e ruaig, 's ann do dh' *Asaint*,
Gu 'm bu luaithe bha 'chasan na 'cheann;

Is ruaig eile do *Ghìsgil*,
'S ghlac Uilleam a rìs e air cheann;
'S leig e falbh leis le sochair,
'S ann chaidh a cheanna-bheart 's an droch
uair a chall.

Thug e ionnsuidh do *Lunduinn*,
'S ged a thug, cha do bhuinnig e 'n tarbh;
Chaidh e 'n sin do *Dhun-éidin*,
'S ged a chaidh, cha robh esan aig' marbh:
Gur e leas-mhac Iain Chlàrca,
O 'n 's ann aige-san b' fheàrr a bha arm,
Mheud 's a fhuair e do bhuillean,
Gur h-i luaidh-san a chuir e air falbh.

---

### MOLADH AGUS DI-MOLADH CHURSTAIDH NIC-LEOID,

**Rob Donn 'g a moladh, agus Alastair Cormaig 'g a di-moladh.**

'S ann 's an *Fharaid* tha mhaighdean,
Nach 'eil toillt'neach air fuath dh' i;
Aghaidh mhaiseach gun ghnùig oirr',
Beul ciùin nach dean bruaidlean;
Sud a teanga le breugan
Nach cuir càirdeas an t-sluaigh dh' i,
Uasal, iriosal, rianail,
Beannachd tighearn' is tuath aic'.

Rinn thu moladh gun choinnseas,
D' a h-aodann choinntinneach mhalluicht',
'S gu 'm b' e 'fasan bhi riastradh,
'S a spìonadh dhias anns an *Fharaid*;

Mallachd athar is màthar,
'S gach ann nàbaidh bha mar ri;
'N teangaidh ascaoineach, riasgaidh,
'M beul mi-dhiadhaidh na caile.

Cha bu bhreugan a chanainn,
'N uair bhithinn moladh na gruagaich;
Oir 's e fìrinn is onoir
O gach seanair bu dual d' i:
'S ged bhiodh Gallach le prosbaig,
Gus am preasadh e 'ghruaidhean,
'S mis' nach creideadh air 'fhocal,
Gu 'm fac' e rosadh nan sguab i.

Tha mise labhairt na fìrinn,
Is 'g a h-innseadh gu còmhnard,
'S ged cheil thusa le masgull,
Their Mac-Casgail ni 's leòir deth;
Gu 'n robh Curstaidh, 's sròn fhiat' oirr',
Lomadh dhias ann a pòcaid,
Gu teumnach, beumnach lasgant',
Is beag tlachd air a còmhradh.

'S neònach thus' bhi cho daobhaidh,
'S tu sìor leughadh na còrach,
Gun robh *Ruta* cho saoithreach,
Air an raon a bh' aig *Boaz;*
Thug e òrdugh do phàirt diu,
Gu bhi fàgail nan dòrlach;
Sin am barant bh' aig Curstaidh,
Gu bhi 'm measg ur cuid eòrna.

Cha 'n fhaigh thu barant 's a' Bhìobull,
Leis an soaradh tu Curstaidh;
Oir 's e 's fasan do 'n fhìrinn,
A bhi dìteadh gach trusdair;

Gu bheil gob oirr' mur reusair,
Seirm na h-eucoir' mar rotair,
M' ulaidh, m' aighear, is m' eudail,
Is mairg céile gheibh mosag !

'S mòr m' fharmad ri céile
Gheibh dha féin i mar chuspair ;
Pearsa maiseach, 's i foghluimt',
An deadh éideadh 's an trusgan :
Ged nach fulaing i luaidh rith',
Tha gaol uaigneach air cus d' i,
Is na 'm bithinns' 'n am bhantraich,
Bhithinn fann mu 'm faigheadh tus i.

Ged a bhithinn-s' 'n am bhantraich,
'S mi nach sanntaicheadh peanas,
Is nach pòsadh gu m' aimhleas,
Olc aingeant' gun onoir ;
Ma ni 'm bàs rud cho toinnt' ort,
'S gu 'n téid thu 'n cleamhnas gun sonas,
Ma gheibh i aobhar gu aimhreit,
Gu 'n cum i cainnt ris an donas.

'S e mo chomhairl' do dhaoinibh,
Gun bhi 'g inns' air a' mhaighdean,
Ann an toiseach a pisich,
Cliù a 's measa na thoill i ;
Ged a thog iad droch sgeul oirr',
Cha bu léir dhoibh 's an oidhch' i,
Mach o ròpan Mhic-Casguil,
'S gu bheil e faicinn nan taibhseach',

Rinn Mac-Casguil an fhìrinn,
Ann an dìteadh na maighdinn ;
'S cha 'n fhaigh thusa a rìs oirr',
An cliù sgaoilt' sinn na chaill i ;

Bu cho maith dhuit a h-aoireadh,
Ris an t-saothair a rinn thu,
'S nach robh leisgeul g' a saoradh,
Ach bhi 'g innseadh gur taibhs' i.

Cha 'n 'eil Curstaidh 'n ur comain,
Chionn bhi tolladh a cliù oirr',
Leis na grìobhachan Gallach,
Cur a h-alladh feadh dhùthchan ;
Le sgeòil bhreugach Mhic-Casguil,
A' bhiasd chrasg-shùileach, ghlùn-dubh,
Le bhi seinn a chuid tuaileis,
A' deanamh suas ri daoin' ùra.

---

### ORAN AIR FEAR A BHA DOL IMRICH,

**Agus am fear a bha tighinn 'n a aite a' cur cabhaig air gus an t aite dheanamh reidh dha fein.**

*Iad a' freagradh a cheile.*

DHUINE, thoir domh cairtealan,
'S an tigh a thog mo làmhan,
Agus bi rium lachasach,
'S gu 'n deasaich mise m' àirneis,
'S na bi rium cho tartarach,
Le t' fhocalan mar b' àbhaist,
No bheir mise 'n t' aiseag orm,
Gu d' chasaid, do *Cheann-tàile.*

Neart cha 'n 'eil 'n ad phearsa dhomh,
No d' chasaidean bu dàine,
Pronnaidh mi do chathraichean,
Do shrathraichean, 's do phlàtan ;
Cuiridh mi do chisteachan,
A chlisgeadh ort 'n an clàraibh ;

'S cleachdaidh mi mo chomas,
Gus am *Polla* a chur fàs ort.

Siubhail gu grinn tapaidh,
Is cuir air t' eachaibh t' àirneis,
Thabhair a' bheinn ghlas ud ort,
Is suidh air achadh àiridh ;
Mu 'n tig an ruaig gu h-aithghearr ort,
O 'n fhear a 's treise pàirtidh ;
Is nach bi ball beairt agad,
Nach cuir e mach gun dàil ort.

A dhuine, na gabh eagal,
Mar nach biodh agam càirdean ;
Ged a dheanainn fathastaich,
Treis tathachaidh 'n am làraich :
'S gu 'n cuir mi mo chuid bheathaichean,
Air astar thun a' bhràighe ;
'S na h-uile dad a ghabhas i
A *stobhaigeadh* 's a' bhàta.

Chruinnich agus chorruich iad,
'N uair chunnaic iad mar thàrladh,
Dagachan is gunnachan,
Culaidhnean is càbuill ;
'N duine sin a' mionnachadh,
Mus buineadh e do 'n fhàrdoich,
H-uile fear a dh' fhuiricheadh,
Gu 'n lunnadh e gu bàs iad.

Dh' iarr mi féin gu taitneach ort,
Dol a mach an ceud uair,
'N uair a bha àm ceart agad,
Gu farsuing is gu rianail ;
Nach fhaic thu an laoch ladarn ud,
'S e o cheann fad air liathadh,

Leis an teann-chaoir bhagraidh air,
Is e gun eagal Dia air.

A dhuine, dean air t-adhais,
Agus labhair rium gu fàilteach,
'S cuir an aghaidh fhlathail ort
Ri m' leithid-sa, mar b' àbhaist ;
Ged nach 'eil aois lathachan,
Air caitheamh do dhroch nàduir,
Ciod fhios nach fhaicinn fathast thu,
A' crathadh do chuid àirneis.

Rianalas bu fhreagarraich',
Na 'n tigeamaid gu ràiteach,
Mur biodh duine cuide ruinn,
Cha togamaid an t-sràbhard ;
Faodaidh tusa fanadh
Anns a' bhaile so air shàbaid ;
Siùbhladh Rob mur thogras e,
Le 'bhogais do *Cheann-tàile.*

---

### MARBHRANN HUISTEIN MHIC AOIDH,

#### MAC AN TAOITEAR,

Duin' uasal a chaochail 'n a oige.

HUISTEIN, soraidh le t' iomradh,
O 'n chaidh t' iomchair air fàradh ;
Hùistein òig sin mhic Reabairt,
Tha do leabaidh 's na clàraibh :
Anns an dearbh bharail againn,
Cha b' ann abuich a bha thu ;
Ach 's e breitheamh nan uile,
Ghlac 's a' chumadh a b' fheàrr thu.

Co an nàbaidh no 'n caraid,
A chuir aithn' air do bheusaibh,
Do nach b' aobhar gu osnaich,
A luaith'd 's a choisinn an t-eug thu ;
Fhir bha gealltuinn le d' chomas,
Bhi do 'n fholluiseachd feumail ;
Bha thu treun ann am pearsa,
'S ni bu treis' ann an reuson.

A bhi 'g innseadh do chliù-sa,
Thug sud dùbhlan do m' gheurad,
Lughad àireamh do laithean,
Agus feabhas do bheusan ;
Fhuair thu comain o 'n Ard-Righ,
Air nach d' ràinig na ceudan,
O 'n là dh'fheuch iad am brod duit,
Cha robh stad ann ad fhoghlum.

O 'n uair 's an d' thàinig am fleasgach,
Gu àm cleachdaidh a thuigse,
Cha do shuidh e mu bhòrd,
Nach tugadh 'fhoghlum gu meas e ;
Bha e 'n a ghaisgeach neo-spòrsail,
Is 'n a phòitear neo-mhisgeach,
Ciod a' chuideachd a chunntar,
As nach ionndrain a nis e.

Fhir nach d'fhuair sinn ach ias'd dhiot,
Ann am bliadhnachaibh goirid ;
Fhir a thiorcadh na dh' earbadh,
'S fhir a dhearbhadh na theireadh ;
Fhir bu mheasa do d' nàmhaid,
'S fhir a b' fheàrr do charaid,
Tha do chliùth-sa cho làidir,
'S nach do bhàsaich e mar riut.

'S beag a dh' fhoghnadh mo chainnt leam,
Gu do rann dheanamh soilleir,
Oir cha d' rugadh o 'n uair sin,
Duin' a b' uaisle na chailleadh :
Bha thu mach air an tritheamh,
O Mhac Aoidh ri do shloinneadh,
'S o thaobh eile do dhaoine,
Do fhuil dhìreich Mhic Coinnich.

Gabham leithsgeul an cumha,
A lìon 's a liuth' rinn thu fhàgail,
Ged a bhiodh tu 'n an caidreamh,
Uin' a b' fhaide na bha thu ;
'S mairg a chunnaic do leithid,
Air cho beag laithean 's a dh'fhàg thu,
Gun do mhac no do nighean
Gu bhi 'n an suidh' air do làraich.

Buinidh dhuinne bhi umhail,
Ri bhi cumhadh na chaill sinn,
Agus labhairt gu tairis
Air a' ghalar a chraidhn sinn ;
Gun bhi casaid gun reuson,
Air an eug a thug uainn thu ;
'S an àm taghaidh nan daoine,
Co nach sìneadh mar rinn e.

'S goirt an naidheachd so thàinig,
Chum na dh'fhàg thu 's an dùthaich ;
Air mìos deiridh a' gheamhraidh,
Cha bu ghann duinn ar ciùrradh ;
'S iomadh comharradh cianail
Bh' air a bhliadhn' an d' fhalbh Hùistean,
Air dà fhichead 's a sèa dhiu,
Thar seachd ceud agus *sùsdan*.

### MARBHRANN AIR MAIDSEAR MAC ILLEAN,

**A chaidh mharbhadh anns a' Ghearmailt.**

CIOD a dh'fhairich sibh bhàirde,
Anns na h-àitibh s', 's gur balbh sibh,
Gun bhi cleachdadh bhur tàlann
Mu na Gàidheil a b' fhèarr dhiu :
Fhuair sinn naidheachd á Sasunn,
Gun chaill sinn fleasgach 's a' Ghearmailt,
Am Màidsear òg Mac Illean,
Bu tearc a leithid 's an armailt.

Ma ghabhas mis' orm a' dh' aodann
Dhol a shìneadh mar cheud fhear,
'S e aon aideachadh ni mi,
Gur beag a chi mi do 'n b' fhiach thu ;
Fhir fhuair comasan inntinn,
Gu gnothuch cinnt o na cìochaibh,
Nach fhaic sibh 'leithid a rithis,
Air ochd thar fhichead do bhliadhnaibh.

Gur h-e 'n t-aobhar mu 'n d' shìn mi,
Ri bhi 'g innseadh do bheusan,
A chur beagan 's a' Ghaelic,
De 'n chuir càch anns a' Bheurla,
Air chor 's gu 'n cluinneadh ar n-àlach,
Am measg an àraichear treun fhir,
An cliù acaineach àrd sin,
Thug Prionns' *Ferdinand* fein ort.

Gu bheil t' athair 's do mhàthair
Gu ro chràiteach 'g ad ionndrain,
Tha do phiuthair 's do bhràthair,
'S cha 'n e mhàin ach na prionnsa ;

C' àit' an cuala sibh sgeòil
Tha cho neònach r' an cluinntinn,
Ri aobhar cumh' agus àrdain,
Bhi aig càirdean mu 'n aon fhear.

Bha na h-uile ni moltach
Dh'fheudtadh chantuinn mu d' dhéighinn ;
Bha do mhàthair is t' athair,
An àirde breith 's am foghlum ;
Bha thu bhrod Chlann Illeain,
'S bu chinneadh leathan bha treun iad ;
Ach thog do chleachdaidhean beatha,
Os cionn an leithid gu léir thu.

'S iomadh neach do nach b' eòl thu,
Tha ro bhrònach 's cha 'n ioghnadh,
Mu aon gun samhuil an catha,
Gu do thalcuis a dhìoladh ;
Mar chraoibh a dh'fhàs ann an starradh,
'S a chaidh ghearradh gun chrìonadh ;
Meanglan òg ann an laithibh,
'S gaisgeach catha an gnìomh thu.

Gu bheil eachdraidh an àrmuinn,
Dol ni 's airde na m' eòlas ;
Bha 'n a onoir do dh' Alba,
Ged a dh' fhalbh e 'n a òige ;
'N uair a bhithear a leughadh
Sgeul do bhàis is do bheò-sa,
Ciod a 's faisge d' a chéile,
Na aobhar gàire is bròine.

'S tus', a bhàis, nach eil dìomhain,
A' deanamh dìobhail 'n ad bhoillsgibh,
'S gann gur urrainn do naimhdeas
Dol ni 's àirde na rinn e ;

Cuiridh bith-bhuantachd imrich
An saoghal cuimrigeach caillte;
Mu 'n tuit leat ach tearc leithid,
Mhic Illeain do shaighdeir.

---

### ORAN NA CLEIRE.

Fhuair sinn fir mar luchd *préisgidh*,
Tha oil-bheumach 'n an cleachdadh,
'S nach 'eil crìoch ac' ni 's àirde,
Na uiread chràbhaidh 's a *phasas*;
O 'n tha 'n teagasg neo-spéiseil,
Chaill luchd-éisdeachd gach feart orr',
'S e meas Ministeir sgìreachd,
A bhi 'n a Chriosdaidh mar fhasan.

Falbh 'n an cuideachd 's 'n an còmhradh,
Is gheibh thu mòran do 'n *phac* ud,
Dheanadh ceannaich no seòl'dair,
Dheanadh dròbhair no *factoir*,
Dheanadh tuathanach sunndach,
Dheanadh stiùbhard neo-chaithteach,
'S mach o 'n cheàrd air 'n do mhionnaich iad,
Tha na h-uile ni gasd' ac'.

Cha 'n ann leamsa is ioghnadh,
Ged robh lìonmhoireachd mhòr ann,
'S e 'n a bhacadh 'n an cuideachd,
Gu bhi 'g aidmheil na còrach;
Ged nach 'eil e mar leithsgeul
Dhuinn droch eisimpleir òlaich;
Co a dh' itheadh gu sunndach
Am biadh a dhiùltadh an còcair?

Ach mar 'eil eisimpleir agaibh,
Cha 'n 'eil bhur teagasg r' a chunntadh,
Ach mar neach a' toirt comhairl',
Is coma gabhail na diùltadh ;
'N uair a theagasg ar Slànuighear,
Gaol bràthaireil bhi aon-fhillt',
Gu 'dhìlseachd féin dhuinn a dhearbhadh,
Rinn e 'shearbhantan ionnlad.

Tha fear teagaisg a' sìneadh
Air son *glìob* agus *stìpein*,
Mar leisg leanabh gu cràbhadh
A bhios a phàrant a' grìosadh ;
Ach mu 'n cailleadh e '*bhraiceas*,
Gu cur casg air a chìocras,
Their e 'n t-altachadh aithghearr
An lag fhocalaibh ìosal.

Ach ma ghabhas sinn beachd orr'
Do réir an cleachdaidhean sanntach,
'S ann tha tomud luchd-teagaisg,
A thachair againn 's an àm so,
Mur tha sligean na caislinn,
Bhith'r a' cosnadh 's an t-samhradh,
Gheibh thu fichead dhiu falamh,
Mu 'n aon anns am bi neamhnuid.

Gheibhear fear dhiu, là sàbaid,
Their gur Slànuighear Criosd dhuinn ;
'S their e seachduin o 'n là sin,
Nach 'eil stà ach an gnìomhraibh ;
Bheir e iteagan àrda,
'S ni e màgaran ìosal ;
'S o nach cun e 's nach luchag,
Ni e trusdair do dh' ialtag.

'S ann tha 'n tomult an còmhnuidh
A' cur an clòdh do na daoinibh,
Gur fear-millidh tha fialaidh,
Is gur diadhair a chaomhnas ;
Tha iad uile ro dheònach
Air Maighstir Seòras a dhìteadh ;
Tha e ciontach an sgapadh,
Sin am peacadh nach caomh leo.

Ma bheir thu aire do 'n eunlaith
Dol 'n am paidhrichibh cuideachd,
Ni iad nid anns an fhàsach,
'S leughar gràdh ann an oibribh ;
'N uair tha duine gun reuson,
A' cur a chéile gu h-udal,
Nach labhrach eunlaith an adhair,
A' cur na h-aithis air Fudaidh.

Ach c' uime 'm bithinnse dh'easbhuidh
Aon ni 'm feasd a bhiodh dh'fheum orm ;
Gheibh mi 'n *Ruibigill* modhalachd,
Is gheibh 'm *Meilinnis* reuson ;
Air son sùgraidh is aigheir,
Gheibh mi 'n *Sgobhairidh* féin iad,
'S mur 'eil uam ach an gionach,
Gheibh mi 'm mionach na Cléir' e.

---

### ORAN NA CULAIDH UIR,

**A bha aig coimhearsnach a' bhaird, agus e cho ro mhuileach uimpe, nach tugadh e an comh-sta i latha do 'n bhard, no do neach eile.**

NACH aoibhinn a' chulaidh ùir,
'S nighean Raoghaill air an stiùir,
Nach aoibhinn a' chulaidh ùr,
'S nighean Raoghaill air an stiùir.

Nighean Raoghaill is Caitriona,
'S làir nan siad a muigh air ùir.
Nach aoibhinn, &c.

Chaidh an cìobair is na nàbaidhean,
Agus am bàrd a chur air chùl.
Nach aoibhinn, &c.

'N leth-chrun gheall mi air bòrd duit.
Ni mi 'òl aig Màiri 'n Iùil.
Nach aoibhinn, &c.

Bidh Uilleam is Seònaid is fearg orr',
'S bidh mise Margaid 's a' chùirt.
Nach aoibhinn, &c.

Nighean uasal Phàdruig Ghrè,
'S nighean peathar bean *Bail-phùir*.
Nach aoibhinn, &c.

---

## ORAN FEARAIS-CHUIDEACHD AIR BANAIS DHOMHNUILL BODACHAIN.

*Luinneag.*—Sheònaid mhòir, sgòdach, bhuidhe,
Sgòdach, bhuidhe, sgòdach, bhuidhe
Sheònaid mhòir, sgòdach, bhuidhe,
Co a shuidheadh cuide riut ?

DOMHNULL Bodachan mo chridhe,
Hùistein logaideach 's a nighean,
Rinn iad a' bhanais gu cridheil,
Gun phìobair, gun fhiodhull, gun dram.
Sheònaid mhòir, &c.

Iain Pearsanach an cliamhuinn,
Ged bha e 'n a dhuine rianail,
Rinn iad a leagadh, 's a stialladh—
Loisg iad a chiabhag 's a cheann.
Sheònaid mhòir, &c.

Na h-airm a bha na daoine folach,
'N uair chaidh iad uile 'n an cabhag,
Na 'm faigheadh na mnathan car dhiubh,
Cha robh tuilleadh carraid ann.
Sheònaid mhòir, &c.

Bha daoine na bainnse mi-shùgach,
'N uair chuir iad do'n t-sabhull gàch *fùidsidh*.
'N uair a loisg iad an cuid fùdair,
Shìn iad an sin ri m—n 'n an ceann.
Sheònaid mhòir, &c.

'N uair chaidh an gobhann a dh' ùrnuigh,
Shìn am bodachan air ùspunn,
Bha Seònaid an sin gun sùgradh,
Agus Hùistein leigeadh bhr——.
Sheònaid mhòir, &c.

---

ORAN DO MHNAOI FHIR NA CULAIDH CEUDNA.

THA 'n fear a tha 'n *Scumeuca*
A' tigh'nn gu cladach,
'S bheir e leis a dh' òr,
Uiread 's a lìonas flagan.
Tionailidh e chlann,
'S an tè bhochd a th' againn,
'S a' chuid nach bi an *Raoin*,
Gu 'm bi iad ann an *Cragaidh*.

Dh' aithnich mi air seòltachd
Nic Ille Pheadair,
'N uair bha a cuid òr aic',
Dol d' a fhreagairt.
Rinn i sgil a' mhòrain
Chur air a' bheagan,
'N uair a bhruich i 'n dòbhran,
Bha air na cabair.

Tha mo bhean-s' gu tinn,
'S tha mi gabhail eagail,
Bidh mi muileach uimp',
Fhad 's a tha i agam ;
Ged a bheir an t-aog i
Uam thun na h-eaglais,
Nach fhàir mi thaobh
Ri Nic Ille Pheadair.

A bhean bi rium fòil,
'S na bi tric a' trod rium,
Ni mi mòran spòrs' duit,
Gach oidhche 's maduinn ;
Agus ni mi chòir
Fhad 's a bhios tu agam,
'N uair nach fhaigh mi pòg
O Nic Ille Pheadair.

Bha mi an *Dun-éidin*,
'S an *Dunrobin ;*
'S bha mi ann an *Dornach*,
Is anns an *Abaid ;*
'S cha 'n fhaca mi riamh,
'S nach robh coire agam,
Tè bu mheasa rian rium,
Na N' Ille Pheadair.

---

RANN DO PHAISDE, B' OGHA DO 'N BHARD.

CHI thu 'n t-oighre so fathast,
Stigh a dh' oidhche 's a latha,
Agus raidhlich do dhrathais m' a th— ;
Is ma théid e r' a dhaoinibh,
'S gur ogha dhomhsa 's do 'n t-saor e,
Co is urrainn a shaoradh o 'n òl ?

## ORAN NAN GREISICHEAN BEAGA.

CHUNNA' mi crannanach
Cuimir ri ceannaireachd,
'N *Acha-na-h-annaid*,
Cur feannag á chéile ;
Sheall mi le annas air,
'S shìn mi ri teannadh ris,
Thug mi mo bhoineid dhiom,
'S bheannaich mi féin da.
    Tha mi ro bhuidheach
    Air chomhairl' nan breitheamhnan,
    Dh' òrduich gach dithis dhiu
      Bhi le aon chéile ;
    Faodaidh sliochd tighinn
    An deigh na buidhinn so,
    Fathast a bhitheas 'n an
      Iongantas féille.

Chaidh mi air m' aghairt,
Is shàruich e m' fhoighidinn,
Feuchainn le a lughad
C' ait' am faighinn da céile ;
Fhuair mi 'n tigh Choinnich i,
C' uime gu 'n ceilinn i,
'S a h-aparan deiridh
Cho ghoirid r' a fhéileadh-s'.
    Tha mi ro bhuidheach, &c.

Tòmas is Dòmhnull,
Seòras is Alastair,
'S coltach 'n an colluinn
A' cheathrar r' a chéile :
B' fheàrr leam tè thapaidh
Bhiodh seachad air leth-cheud,

Na a faicinn air leth-trath,
Aig fear dhiubh mar chéile.
Tha mi ro bhuidheach, &c.

Tha iomadh sgeul eile
Tha againn gu barantach,
Naidheachd 'g a h-aithris
A baile Dhun-éidinn,
Nach 'eil uile cho ait'
Ann an oibrichibh freasdail,
Ri faicinn nam peasan
A' *maitseadh* a chéile.
Tha mi ro bhuidheach, &c.

Tha mise fo chachdan,
Nach urradh mi leasachadh,
Nach fhaigh mi aon fhear dhiu
Ni *maitse* do Chéitidh;
Tha truas aig mo chridhe
Ri seasgaich' na h-ighinn,
Nach faigh sinn aon leighich,
Chuireas dithis ri chéil' diu.
Tha mi ro bhuidheach, &c.

Cuirear do 'n eilean iad,
'S thugar mìr fearuinn dhoibh,
'S bheir iad an air'
Air na gearrain 's a' chéitein:
Air eagal am pronnaidh
Ri fiodh no ri balla,
Ni 'n tub aig a Mhorair
Dhoibh talla le chéile.
Tha mi ro bhuidheach, &c.

Tha agam-sa tuilleadh
De leithid an fhirionnaich-s';
'S air chor as gu 'n cluinnear iad,
Seinneam air téis iad :
Dòmhnull beag biorach,
Air pòsadh an uraidh :
'S tha dithis de 'n fhine
Aig a' mhinisteir féin diu.
Tha mi ro bhuidheach, &c.

Na grèisichean beaga,
Oir 's iad is maoir eaglais,
Tha dùil ac' mo thagradh,
Air son magaidhnean beumnach;
Bithidh mise fuidh eagal,
'N uair chluinneas mi 'm bagradh,
O 'n thachair mi eadar
Air sagart 's an cléireach.
Tha mi ro bhuidheach, &c.

Tha dùil a'm gur duilich leis
Mis' chur an cunnart,
'S gu 'n do chaomhain mi 'n cuilean,
'S gu 'm bu mhuileach leis féin e :
'S ma chreideas mi 'm ministeir,
An déigh 's na dh' innis e,
'S e 'm *moncaidh* an uraidh,
Mu mhire na 'n Gréibhear.
Tha mi ro bhuidheach, &c.

Tha sgeula r' a h-aithris,
Mu *Bhaile na Cille*,
Gu 'n robh iad fo iomas
An uraidh le chéile;

Am bliadhna 'n an dithis,
E féin 's an cù buidhe,
Gun triall ac' gu uidhe,
Ach 'n an suidh' aig na h-éibhlean.
Tha mi ro bhuidheach, &c.

'S bòidheach am baganach
Seòras na h-eaglais,
Chualas na creagan
Toirt freagairt d' a éigheach ;
Shamhlaich mi 'm fleasgach ud
Ris a' gharra-ghartan,
Cho bìogach r' a fhaicinn,
'S cho neartmhor r' a éisdeachd.
Tha mi ro bhuidheach, &c.

Tha Curstaidh fo chachdan,
Mar bhailich mi 'macan,
Gu 'n abrainn garra-gartan
Ri fleasgach cho treun ris ;
Seas thusa fa 'chomhair,
Is amharc a chrodhan,
'S an tè thug an dreobhan air,
Thomhais i féin e.
Tha mi ro bhuidheach, &c.

---

### ORAN

**Mu ghille agus nighean og bha dol a phosadh ; an nighean bhi maol gun fhalt, agus i leasg, sgodach.**

*Luinneag.*—Illeachan, an tig thu idir,
Illeachan, an tig thu chaoidh,
Illeachan, an tig thu 'm bliadhna,
Na 'n tu cliamhuinn Rob 'Ic-Aoidh.

CHA 'n fhaca mis' o làthibh m' òige,
Leithid do phòsadh an dùth'ch Mhic-Aoidh,

'N nighean a 's òig' aig Rob nan goibhnean,
Pòst' aig oighre Glog na gaoith'.
Illeachan, an tig thu, &c.

Fhuair i ciùrradh ann an cnàmhaibh,
A dh' fhàg i trì ràidheach' gu tinn,
Uilleam, 'n uair theid i gu fiaras,
Cum an t-slias'd ud os a cinn.
Illeachan, an tig thu, &c.

Gur h-e Naoghas mac Iain 'Ic Hùistein,
'N duine 's lùthmhoir' tha 's an tìr,
'S éigin es' a chur r' a h-earball,
O nach tearbar i gun taod.
Illeachan, an tig thu, &c.

'N saoil sibh féin nach maith an stàbull,
Fhuair an làir aig Rob MacAoidh,
Cia b' e 's am bith a tha 'n a h-eanchainn,
Am fear ud calg tha oirr' do mhuing.
Illeachan, an tig thu, &c.

---

## ORAN DO BHEAN BAINNSE,

**Thugadh am fuadach da uair o 'n aon fhear, agus fear na bainnse bhi fad bliadhna gun sealltainn air a son 'n deigh dhi falbh an toiseach; agus an ceann na bliadhna chaidh e 'n cinnseal posaidh rithe a rithis: ach thainig am fear ceudna thug air falbh an toiseach i, agus dh' fhalbh i leis air an dara uair o stol a' phosaidh.**

MA thréig thu mi gu follaiseach,
'S nach dean tu tuilleadh comunn rium ;
'N saoil sibh nach robh dalladh oirr',
'N uair thug i gealladh 'n dé dhomh.
Iseabail mhìn mheall-shuileach dhubh,
Char thu mi 's ghabh thu Rob tiugh ;
Iseabail mhìn mheall-shuileach dhubh,
Rinn thu 'n diugh mo thréigeadh.

Is olc a fhuair mi bhanais ud,
N' air chuir an sluagh a' choinneal as,
Chaidh fear a sìos do 'n rainich leath',
Is chuir sud maill' air m' éigheach-s'.
    Iseabail mhìn mheall-shuileach dhubh, &c.

An faca sibhse a' Chatanach,*
A' dol sìos a' *Chnaparnach ;*
Thubhairt iad gu 'm fac iad i,
'S ged fhac', nach beireadh éis oirr'.
    Iseabail mhìn mheall-shuileach dhubh, &c.

Cha bheag na t-aobhar fath-chainnt i,
A' dol a sìos an *Clach-rathad,*
Bha 'n dìollaid air a leath-taobh,
Is a cas an lùb na sréine.
    Iseabail mhìn mheall-shuileach dhubh, &c.

'S e rinn an saoidh a mhaslachadh,
Am pònaidh donn le 'mhasanaich,
Glìom a thoirt d' a marcaiche,
'S a leigeil as an déigh sin.
    Iseabail mhìn mheall-shuileach dhubh, &c.

O 'n shìn an gille muilinn ri,
Cha 'n fhàg mi muing no muineal oirr',
Na do dh' earbal cuimir oirr',
Na chumas maide séisd ri.
    Iseabail mhìn mheall-shuileach dhubh, &c.

Thugaibh dhomhs' mo bhreacanan,
Mo ruibeanan, 's mo dheasachadh,

* Tha 'm bard an so, a' coimeas bean na bainnse ri lair fhiadhaich a bh' aca, 'n uair a thair i as cho feamanta le Rob tiugh.

Ach gu 'n cuir mi 'n fhasair
Air an each nach togair leum uam.
Iseabail mhìn mheall-shuileach dhubh, &c.

'S ann bha chùis ri choireachadh,
'N uair a ghabh iad aithreachas,
'M fear a bha 'n a bharan oirr',
'S e dh' fholaich aige féin i.
Iseabail mhìn mheall-shuileach dhubh, &c.

Cha 'n ioghnadh ged nach seasadh i,
Bha puinnsean mòr do chasaig air,
Bha bucaill is gramaisean air,
Fuidh bhreacan glas an fhéilidh.
Iseabail mhìn mheall-shuileach dhubh, &c.

---

### ORAN A RINN AM BARD,

**'N uair a bha e 'n a bhalachan, a' tagradh cuilein coin a gheall nabaidh dha, agus balachan eile bha leasganach bhi leantuinn coir air mar an ceudna.**

Thainig Iain mac Iain-'ic-Eòin,
'S b' e 'n leòmhan e 's a 'n robh taic,
Tighinn a nuas an *Caoileum*,
Na chruinn-leum air gach bac,
Cha mhaitheadh e do *Bhàlas*,
Na 'n tàireadh e a bhat,
'S gu 'n dearbhadh e le 'làmhan,
Gu 'n d' rug a mhàthair mac.

'N uair thagair mise 'n cù sin,
'S e Iain a dhùin mo cheann.
Thubhairt e gu diorrasach,
Cha 'n fhocal fior a th' ann ;
Tha m' airgiod-s' air a' chlàr,
A's feuchaidh mi a' bhann
Tha agam air a seuladh,
O làimh sgriobhaidh Ruairidh Mhann.

Thuirt mise 'n sin gu bargaideach,
Cha 'n 'eil do bhargan cinnt',
Cha robh e ach gle mhearachdach,
Is b' fhurasd a chur sgaoilt';
Dhearbhainns' air gach buachaille
Tha eadar an t-*Suain* 's an *Fhraing*,
Nach d' fhuair e riamh do léirsinn,
Ach na dheanadh feum le ainnc.

Shuidh iad sud gu cealgach,
Is iad feargach, mu na bhòrd;
Sheònaid, bi gu furanach,
So leat, agus bi 'g òl:
'N uair chunnaic e gu 'n d' oibrich oirr'
An driogaid bha 'n a sròn,
'S e dh' iarradh e gu curaisdeach
An cuilean a bha beò.

Bha 'n cuilean sin a' miolaran,
'S cha 'n fhalbhadh e leis féin;
Rug mi air mo ghuaileachan,
Is shuain mi 'n sud a' bhéist;
Cha mhaithinn-se mo chù,
'S gu 'm bu diùgh leam dol 'n a dhéigh,
Do dh' Iain mac Iain-'ic-Eòin,
No do Dhò'ull mac Thòmais féin.

Fan-sa dheth an fhòd,
'S na tig le d' ghlòir ni 's faisg,
Le do chuid bhreugan luaineach,
'S iad cho luath ris na fir chlis;
Gheibhinn cù 's an uair,
Mus deach a' chuain do 'n uisg;
Ach 's ann a bha e uainne,
An uair ghabh Ruairidh misg.

## ORAN DO DH' UILLEAM MAC MHIC ALAIS 'IC UILLEIM,

### AGUS E BHI DOL A PHOSADH EALASAID RUAIDH :

**Ach te eile, bha air leth-mhaise, bhi torrach aige 's an am sin, a b' aobhar gu grabadh chur 'n am posadh ear greis.**

Tha Uilleam dona gòrach,
Gu pòsadh air éigin,
Tha Ealasaid 'na h-òinsich,
'N uair dheònaich i féin e ;
Shaoil leath' o 'n bha pròis oirr',
Gu 'm pòsadh i 'n dé e ;
Ach chuir an nighean cham,
Anns an àm s' dheth an fhéill e.
Heich h-eile hò ro, ho bò, ho éile,
Heich h-eile hò ro, ho bò, ho éile,
Hillin's na ho rò, nach mòr a ni an éigin,
'N uair thogair fear gu pòsadh na siùrsaich aig Davie.*

Tha cuplaichean an nàdur,
Chaidh dheanamh r' a chèile,
Ma chunnaic mise h-aon diu,
'S e ise agus éis e ;
Tha Ealasaid ag ràdh
Nach stà aic air léirsinn,
Ged bhiodh e bodhar, dall,
Ach gu 'n ceangladh sud bréid oirr'.
Heich h-eile hò ro, &c.

A Bheataidh, so am bargan,
A dhearbh gu 'n robh feum ort
Ge olc a radharc cinn,
Cha 'n e 'n inntinn a 's géire ;

* Diolanas bhi aig Ealasaid ruaidh i fein, roimhe sin ri balach suarach d' am b' ainm *Davie*.

Cha robh a' bheag de 'n ghaol ud,
Air sìneadh o reuson,
Ach direach cleas an ainmhidh,
Ga d' leanmhuinn mar chéile.
Heich h-eile hò ro, &c.

---

ORAN DO 'N CHARAID CHEUDNA, AGUS DO PHIUTHAIR DH' ISE, A PHOS BALBHAN.

MAC Mhic Alais-'ic-Uilleim,
'S e 'n a dhuine saor;
Choinnich e gun solus,
Ealasaid 'n a caoir.
Fear gun chiall, gun chlìth,
Tha e triall 'n a déigh,
Maitse cha 'n 'eil d'i,
Ann an so ach e.

'M faic sibh chàraid gloichdeach,
Dh' fhàg mi 'n raoir an sìth;
Ma bhios mac 'n an déigh-san,
Cunntar es' a trì.
Fear gun chiall, gun chlìth, &c.

Rinn do phiuthar bargan,
Ghlac i 'm balbh air ball,
Is bha thu féin cho tapaidh,
'S gun sgrìob thu leat an dall.
Fear gun chiall, gun chlìth, &c.

Mur 'eil esan fearail,
Cha tè bhanail i;
Gu 'n d' fhuair mosag moisean,
Is foghnaidh moisean dh' i.
Fear gun chiall, gun chlìth, &c.

### ORAN DO FHEAR SGAILCEACH, AGUS A BHA CAITHEADH CURRACHD,

**'S gun mheas air bith air anns an aite, gus an d' fhalbh fir eile na tire uile do 'n arm; agus an sin, 's ann a chruinnich nigheanan na duthcha cuideachadh 'n am measg, gu gruag a cheannach dha 'n uair bha na fir thapaidh gann.**

DH' FHAG an cogadh fleasgaich gann duinn,
'S tha na bantraichean fo chaoir;
'S cha 'n 'eil nighean aig Rob Friseil,
Nach toir meas air Iain maol.
Gaol currachd, gràdh currachd,
Gaol currachd, currachd mhaol;
Gaol currachd, gràdh currachd,
Gaol currachd, currachd mhaol.

Ged tha 'n naidheachd so ro bhrònach,
Ni e spòrs' do phàirt de 'n tìr;
'N tè a dhiult an uraidh 'n gobhann,
Ruith an lobhair Iain mhaoil.
Gaol currachd, &c.

Thog na nigheanan *collection*,
A chur deis' air Iain maol;
'S gur h-e na rinn an t-airgiod uile,
Gruag, is currachd, agus cìr.
Gaol currachd, &c.

'S iomadh tè their riut am bladhna,
Dearbh gur maith is fhiach thu gaol,
Chanadh an uraidh riut le fuath-chainnt,
Sud an spuaic an deachaidh 'n t-aol.
Gaol currachd, &c.

Cainnt gach maighdin, cha ruig aithis,
Air do bhathais, fhir mo ghaoil;
Far am b' fhionnach, cha bu ghagach,
Far 'm bu charrach, cha bu mhaol.
Gaol currachd, &c.

K

Fhuair sinn reitheich' thar Port-Phàdruig,
Agus tarbh na dhà thar tìr ;
'S e mo dhùil nach fhaigh sinn tuilleadh,
Beathach firionn, ach fear maol.*
Gaol currachd, &c.

'S e mo bharail, do thaobh nàduair,
Gu 'm bheil gnè anns na fir mhaol',
Cheart cho meamnach ri fir eile,
Chaoidh na 'm fanadh iad cho chaol.
Gaol currachd, &c.

---

### MARBHRANN DHOCTAIR GORDAIN,

**Duin' uasal ro chliuiteach, a chaochail ann an eilein Sheimeuca.**

'S ANN do Shiorraidheachd Chata,
Thàinig naidheachd á Sasunn tha cruaidh,
Gur e bàs Dhoctair Gordain,
'S fada deas a chaidh 'eòlas is tuath ;
Bha e 'n a annas ri innseadh,
Ged a ghearraich an t-aog e cho luath,
Fear am buanas a shaoghail,
'S nach cualas da aon neach thug fuath.

Fuath cha b' urradh dha fhaotainn,
O 'n a tharruing e 'n gaol thuige féin,
Bha le 'chuid, is le 'dhaoine,
'S le chomhairlean tìomail gu feum ;
Bha 'n a ghaisgeach 'n àm strì dhoibh,
Is 'n a shoisgeul 'n àm sìth dhoibh le chéil',
'S cha 'n 'eil creidimh aig daoine,
Gu do leithid-sa fhaotainn ad dhéigh.

*** Am Morair MacAoidh air faotainn anns an am sin, da reithe mhaol a Eirinn, agus da tharbh mhaol a Siorrachd *Ionaraire*.**

O 'n latha ghluais thu 'n ad dhuine,
Bha thu buadhach air muir is air tìr,
Rinn do ghliocas thu ainmeil,
Ann do gnothuchaibh garbh agus mìn :
Bu tu 'n cosannach tarbhach,
Bu tu 'n léigh a bha sealbhach 's tu saor ;
Bu tu fear-casgaidh na feirge,
'S bu tu cuspair an fharmaid 's a' ghaoil.

Am measg sluaigh ann ar n-amharc,
Bha e cruaidh gu 'n robh samhailt duit ann ;
Ged rinn fortan duit fàbhar,
'S ann bha'm beartas a b' fheàrr ann do cheann ;
Fear nach deanadh dha naimhdean,
Is a bheireadh do chàirdean bhiodh gann ;
Bha 'n a chompanach dàimheil,
'S cha robh athair thug bàrr air do chlann.

'N déigh na labhair mi bhuadhan,
Tha rud fathast ri luaidh riut a 's mò ;
'S tearc a mholar mar thoill thu,
Nach bi cuid air an roinn as gach taobh ;
Na 'm bu dàn' leam a chantuinn,
Ma bha duine gun smal air, bu tu,
Thaobh na mèine bha d' chridhe,
Bheireadh nàmhaid 'n a bhreitheamh dhuit cliù.

Ann an Sasunn 's an Alba,
'S mòr tha faicinn gu'n d'fhalbh thu cho luath ;
Ann an eilein Sheimeuca,
'S ann a 's mò tha mu d' dhéighinn na tuath ;
Ged robh buidheann gu deurach,
'N uair a mheangas an t-eug iad le cruas,
B' olc an airidh do sheirbhis
Bhi cho fada o 'n fhoirfeachd tha shuas.

Bha do chomhairl' is t-eisimpleir,
Fàgail ghnothuichean deiseil aig càch ;
Bha do sporan an tarruing,
Mus biodh feumach no caraid an sàs :
Dh' aindeoin féil' agus caithteachas,
Bha thu féin ann do bheartas a' fàs ;
'S chaidh do 'n ùir leis an duine,
Uiread bhuadhan 's a b' urrainn dhol bàs.

Ceartas thabhairt 's an t-slàn duit,
Cha ghabhadh filidh no bàrd sin air féin ;
Ach cha 'n fhaodar dhol mearachd,
'N uair bhithear a moladh do bheus,
Gu do bhuadhan-sa àireamh,
O do bhreith gus an d' ràinig thu 'n t-eug,
B' fhusa fichead dhiu fhàgail,
Na aon fhocal a ràdh bhiodh 'n a bhréig.

---

### CUMHA NAN INGHEAN AS DEIGH AN LEANNAN,

**Agus gillean na duthcha uile air falbh anns a' cheud Reisimead Chatach, ach aon dithis; fear faoin, leibideach, da 'm bu leas-ainm Ceann-ordaig; agus fear eile b' fhoghainteiche na sin, de mhuinntir Siorrachd Earraghaidheal, a bha 'n a fhear bata, do 'm b' ainm Niall MacAoidh.**

*Luinneag.*—Chi mi thall ud aig na caoirich,
Nighean dubh ghaolach churaisdeach,
'N saoil sibh féin nach truagh a' chùis,
A dh' fhàg an triuir cho muladach.

Cha robh a h-aon diu so mu bhealltuinn,
Gun bhi gealltuinn duine dh' i ;
'S e th' ac' uile m' oidhch Fhéill-màrtuinn,
Niall dubh, màsach, plumaideach.
Cha mi thall ud, &c.

Thug iad thairis air na cuaintibh,
Aonghas ruagh, 's bu duilich leam :
Hùistein Mac Ruairidh is an Géigean,
'S bu tapaidh treun na gillean iad.
Chi mi thall ud, &c.

Cho liutha dhiubh 's a tha gun phòsadh,
Tha iad ro bhrònach, muladach ;
Faodaidh Niall mac Aoidh bhi spéiseil,
Gheibh e féin na h-uile tè.
Chi mi thall ud, &c.

Curstaidh Sutharlan, tha i gruamach,
Leam is cruaidh an iorram th' aic' ;
Curstaidh Friseil 's earbsa bheò aic,
O 'n a phòs i 'n uraidh fear.
Chi mi thall ud, &c.

'N uair a thionalas iad còmhluath,
Bithidh na deòir a' sileadh uath ;
'S ged tha 'n dithis ud ro bhrònach,
'S i 's truaighe Fleòraidh Ghileabairt.
Chi mi thall ud, &c.

'N uair a thionalas na pàisdean
Chum na tràigh', mu nollaig ac',
Far am b' àbhaist na daoin' òga,
Theachd a dh' òl nan tunnachan ;
Chi mi thall ud, &c.

'S ann a dh' éireas gart is greann orr',
Gun cheum damhs', ach turraban ;
Mar ghràinnèin do chearcan Frangach,
'S Niall MacAoidh 'n a phulaidh orr'.
Chi mi thall ud, &c.

Is iomadh gille tapaidh, còir,
A chaidh chur fo na gunnachan ;
Chuid is foghainteich' 's a 's bòidhche,
Théid an tùs ri cunnart diu.
Chi mi thall ud, &c.

Tha aithreachas air a' chloinn òga,
Dh' fhàg ri 'm beò gu guileach iad,
Nach do ghabh iad Iain MacLeòid,
Mu 'n d' thug a' phròis a churrachd dheth.
Chi mi thall ud, &c.

A uair théid Niall uainn thar a' *Pharbh*,
A tharruing dhorbh le 'chulaidhean,
'S iomadh athchuing' bhios air falbh,
"Gu 'n cum an sealbh á cunnart e."
Chi mi thall ud, &c.

Tha leannan aige anns gach bàgh
Tha eadar *Aisir* 's *Duinibhid ;*
'S 'n uair shaoil leo bhi 'n comhairl' gill ris,
'S ann thug e *Cill-ma-thunnag* air.
Chi mi thall ud, &c.

Cha tig aon duine dhiu air fòrlach,
'S tha chlann òga muladach ;
'S ged a theàrnadh còrr fhear beò dhiu,
'S cruaidh air òighean fuireach riut.
Chi mi thall ud, &c.

Faodaidh Niall a' chuid a 's bòidhche,
Thoirt an tùs na culaidh dhiu,
'S a' chuid nach fhiach leis thoirt gu bòrd
dhiu,
Ni Ceann-òrdaig gurraidh riu.
Chi mi thall ud, &c.

## ORAN

### MAR GU 'M B' ANN LE NIALL MACAOIDH CEUDNA,

**Air dha bhi air oidhche ro stoirmeil ann an tigh a' bhaird, le chuid gillean, agus a bhata air acair ann an Geoth-na-gaoithe, 's e cuimhneachadh air na calachan am b' fhearr leis a bhith, far an robh a leannanan.**

*Luinneag.*—Tha mi féin 's mo sgioba,
Gabhail moran eagail,
Giorag gu 'm bris rioban,
Air a' chulaidh fhada ;
Ciod a chuir mi idir
Dh' fhuireach fo na creagan,
'S nach 'eil àit an tig mi,
Nach bi leannan agam.

THUBHAIRT Niall MacAoidh,
'S mis' th' air dol am mugha,
Ann an *Geoth-na-gaoith'*,
Fo na creagan dubha ;
'S a liuthad maighdean rìomhach,
A tha fo chumha,
Air son nach 'eil mo bhirlinn
An tigh'nn do *Smudha.*
Tha mi féin 's mo sgioba, &c.

'S iomadh clòsaid àluinn
'N robh mi tuiteam,
'N uair bhithinn anns na fàr-leus
Cha 'n fhaiceadh cus mi ;
'S a mhachair a stàn,
Bheirinn *Poll-a-ghlup* orm,
'S 'n uair bhithinn air an tràigh,
Bheirinn *Poll-a-bhuic* orm.
Tha mi féin 's mo sgioba, &c.

'N uair bhithinn an *Diùirinnis,*
  'N an teis meadhon,
Bhiodh dithis no triùir agam,
  Gu mo roghainn ;
'N uair thiginn do 'n *Ghairbh-thir,*
  Ged b' i bu leatha,
Bhithinn toirt mo thairgse
  Do Ni'-Neill-'ic-Iain.
    Tha mi féin 's mo sgioba, &c.

An tè a gheibh mi deònach,
  Gur beag mo cheist oirr' ;
'N tè mu 'm bi mi eòlach,
  Gu 'm foghainn greis d' i ;
An tè sin tha chòmhnuidh
  Aig *Ruith-na-cailce,*
'S fheudar dhomhs' a leanmhuinn,
  O 'n tha i teicheadh.
    Tha mi féin 's mo sgioba, &c.

Thuirt Barbara gu geur,
  Na bi cho muiteil,
Ged bhithinn ann ad fheum,
  Cha 'n innsinn duit e ;
Tha beachd agad féin,
  Gur measail aig cus thu,
'S gun fhios fo na ghréin,
  Ciod an t-àit an tuit thu.
    Tha mi féin 's mo sgioba, &c.

'N uair bha mi ann an *Saingea,*
  O 'n 's e bu toigh leam,
Dh' inntrig ann mo cheann,
  Dhol air mo sholar ;

Dh' fhàg mi na bha chlann ann,
  Fo mhòran dorrain,
Air son mi dhol oidhche
  Do dh' *Ach-a-chorrain.*
    Tha mi féin 's mo sgioba, &c.

Tha bantrach anns an dìthreabh,
  Cha tàir mi aithn' oirr',
'N uair bhios mis' a rìreadh,
  'S ann bhios i fanoid ;
'M fear a dheanadh cainnt rith',
  Ged tha i banail,
Dh' fheumadh esan ceann
  Agus briahran gramail.
    Tha mi féin 's mo sgioba, &c.

Cha fhreagair mi féin srann
  Do d' shuiridh' chumant,
Iadsan a tha 'n geall ort,
  Tha iad an cunnart ;
Ged a bhiodh tu gealltuinn
  Pòsadh mu nollaig,
Dh' fhaodadh tu fo bhealltuinn
  Bhi 'n *Cill-ma-thunnaig.*
    Tha mi féin 's mo sgioba, &c.

---

ORAN, ANN AM FREAGRADH DO IAIN THAPAIDH.

MOCH 's a' mhaduinn, 's mi lan airtneil,
Tha mi 'g acain aon rud,
Tha trian mo stuic am fiachan cip,
Aig aon a sgiot a chùinneadh ;
Cha làimh fir ceàird a rinn an dàn,
Ge glan a dh' fheuch e 'dhùrachd,
Bithidh 'n t-òlach pàidht' air son a ràdh,
Gu 'n robh Balaam ùir ann.*

* Iain Thapaidh bhi a' coimeas Rob Dhuinn ri Balaam, 'n a oran fein.

Cha b' fhiach do ghnothuch chur an leabhar,
A dh' iarradh cobhair cuilbheirt,
Gu 'm faic a' chléir, gu 'n chuìr iad féin thu,
Anns a cheum nach b' fhiù thu ;*
'N uair chi thu meall do shaothar rann,
Ma ni do *choinnseas* dùsgadh,
Cha 'n ionann beath' do dh' fhear do bhreith,
'S do 'n ti chaidh bhrath le Iudas.

Fhir a shaothraich dheanamh aoire,
Cha robh saoil fir céill' ort,
Coimeas t'aoire ris na daoine
Bh' anns an t-saoghal leughant' ;
Dean-sa t' fhìrinn do na Bhìobull,
Is cuir ri aodann cléir' e ;
'S cha 'n e do thuigse mhill do laigs',
Ach meud do chreidimh féin duit.

Mo bharail riamh nach robh do chiall,
Cho maith ri trian na h-aois duit ;
Do réir mo bheachd air fear do chleachdaidh,
Cha b' ann ceart a shìn thu ;
'S i cainnt do bheoil a dhearbh do ghlòir,
'S an àit nach b' eòl do dhaoin' thu,
Culaidh-bhùird na h-uile dùthaich,
Nach fuiling sùgradh inns' duit.

---

### ORAN DO 'N FHEAR CHEUDNA.

Ach a fhleasgaich mhill iad t' alladh,
Chuir am braman flò ort,
'N uair chaidh do chiùrradh anns a' bhathais,
Le gunna ghlas an Leòdaich ;

* 'S e bu mhaighstir-sgoile Sgire, agus bu chleireach Seisein, *agus* a bha cur a mach nan Salm dhoibh.

'N uair thilg thu 'n capull anns a' bheirn,
Do réir cleachdaidhean a' ghille,
Tha e coltach bhi mi-chinnicht',
Thug thu gunna leat gun teine,
'S an damh ceanfhionn chur gu cinn.

Tapadh leat, a Mhargaid laoghach,
Is tu roghadh còmhnaidh,
Tha mi 'n dùil gu 'm faigh mi cothrom,
Ort am fearann Dòmhnuill :
Tuiteam cha b' fhuathach leinne,
Ma tha 'n dàn dhomh dol dachaidh,
'S leat mo chàirdeas le mo bheartas,
'S feàrr duit sin na Iain Thapaidh,
'S e cho lapach anns an teinn.

---

### ORAN DO 'N FHEAR CHEUDNA,

Agus e air ciurradh a' bhrachadair ann an caonnaig ris.

THA 'm brachadair a' rànail gu tric, tric, tric,
O ! c' àit an deach' do chràbhadh, bha glic,
glic, glic ?
Gun do sgrìob thu le t-ingnean mo lip, lip, lip,
Mar bhreun chlamhan aig éirigh ri circ, circ, circ.

'S ann am bàghan *Cheann-tàile* tha chluig,
chluig, chluig,
Chaidh an t-òlach do *Dhòrnach* le 'chuid,
'chuid, 'chuid ;
Gu 'n d' fhàg thu an t-àgadh air rud, rud, rud,
Nàirich an làir ud thu ; ud, ud, ud !

Dh' fheòraich a mhàthair 'n do reic, reic, reic ?
Thàinig e làmh ri le peic, peic, peic,

Bh' fheàrr gu 'm bitheadh Margaid 'n a t' airc,
t' airc, t' airc,
'S gu'm tàireadh tu a ghràdhaich bhi aic, aic, aic.

'N uair thàir thu an làir, a bha rag, rag, rag,
Dh' fheuch thu le càirdeas i; dh' ob, dh' ob,
dh' ob;
Gus 'n do shàth thu 's a' bhlàr i, bha bog, bog, bog,
'N nair ghlac thu le stràchd i, le hob, hob, hob!

---

ORAN DO 'N FHEAR CHEUDNA.

Gu 'n d' thig Margaid chum an anmoich,
'S gu 'm biodh am bargan ud aic' do steall,
Ni sibh bargan a bhios ro shealbhach,
Ri macan tarbhach nach feudt' a chall;
Tha i 'n trà-s' a' dol an ràdh air,
'S cha 'n 'eil mi 'g ràdh nach dean i call;
Ri fleasgach dealbhach, is casag ghorm air,
A' seinn nan salm anns a' bhail' ud thall.

Gu bheil an sluagh ud a' togail buairidh,
Gur culaidh-thruais leam a bhi 'g an inns',
Air son òigridh nan daoine còire,
Bhi dol a phòsadh air bheagan ni;
Their a' cheud fhear a bha ga h-iarraidh,
Bheir mi mo bhriathar nach gabh mis' i;
Is their an sluagh ud, le 'n caomh ag ghruagach,
Nach biodh a buannachd dheth car ni b' ìls'.

Fhuair thu 'm prìmeir ud nìs o 'n chìobair,
'S gur gasda dìreach a thilg thu 'n gràn,
Chuir thu dùbailt innt' urchair fhùdair,
Air chor 's gu 'n giùlaineadh i thar sàl;

Chaill thu 'n geall bh' agad ris a' ghrìobha,
'S a leud a chaolais a thug do shàr ;
'N uair thilg thu 'n fhaoileag bha 'm *Port-na-craoibhe*,
Gur h-ann a sgaoil i m' a tarraing mhàis.

'S mòr am pian duit an gunna briadha,
A thug thu 'n iasad á tigh Mhic-Leòid,
Thubhairt càch riut gu 'n d' fhuair thu slàn i,
Ach bha i sgàinte gu ruig an t-òrd ;
An gunna Spàinteach a rinn thu chàradh,
'S e chuir a' ghràin ort na mnathan òg',
'S e dhearbh a chùis duit gu 'n d' fhàig i brùit thu,
Le cairteal fùdair is furaist clòdh.

---

ORAN DO 'N FHEAR CHEUDNA,

**Mu chaonnaig a' Bhrachadair chabaich.**

'S MI-CHLIUITEACH a' cheist ort,
An cliù th' ac' a nis ort,
Gun aon neach a' teicheadh air t' àilghios.
'S mi-chliùiteach a cheist ort, &c.

Bha eagal air Coinneach,
'S air iomadaidh cloinne,
'S cha bu lugh' bh' aig a' chaillich, bean Phàil, romhad.
Bha eagal air Coinneach, &c.

Bhris Uilleam Cothardach
Fèithean a ghobhail,
A' ruith thun an t-sobhail d' a theàrnadh.
Bhris Uilleam Cothardach, &c.

Mu chùis Iain Thapaidh,
Chuir crùn air a mhasladh,
'N uair mhùch e am brachadair càbach.
Mu chùis Iain Thapaidh, &c.

Mu mharbh thu an duine,
Bha gréidheadh an leanna,
Mo thruaighe mu dh' fhuilingeas bàrd e.
Mu mharbh thu an duine, &c.

Gu 'n do reic thu 'n damh ceanfhionn,
Air peice mòr uinnean,
G' a chur ann am mionach na làire.
Gu'n do reic thu'n damh ceanfhionn, &c.

'S e sin a thuirt Dòmhnull,
Bithidh so ann ad chòmhdhaíl,
'N uair théid thu di-dòmhnuich do 'n Bhàghan.
'S e sin a thuirt Dòmhnull, &c.

---

## ORAN DO DHITHIS GHILLEAN BHA AIR FOGRADH,

**Agus uachdaran na duthcha air toir an glacaidh, g' an cur do 'n arm d' an aindeoin.**

CHA 'n 'eil dad do mhùthadh cleachdaidh,
Eadar Eachan 's an cù ruadh,
Codal 'n uair bhios latha soills' ann,
'S bhi fad na h-oidhch' air an tuath.
Mo ghillean dubh, sibh gu 'n togainn,
Mo ghillean dubh, thogainn sibh;
Mo ghillean dubh, sibh gu 'n togainn,
Thogainn, c' uim nach togainn sibh.

Ged tha Eachan is Iain Gordan,
Anns an ròig a' fulang fuachd,
Ciod fhios na 'm faigheadh iad mnathan,
Nach bitheadh iad fathast 'n an tuath.
Mo ghillean dubh, sibh gu 'n togainn, &c.

Gur sibh féin is luchd bhur glacaidh,
Aig' bheil a' choimeas gun chliù,
Sibhse mur shionnaichean falchaidh,
'S iads' air bhur lorg mar an cù.
Mo ghillean dubh, sibh gu 'n togainn, &c.

---

### PIOBAIREACHD ISEABAIL NIC-AOIDH.

#### URLAR.

Iseabail Nic-Aoidh, aig a' chrodh laoigh,
Iseabail Nic-Aoidh, 's i 'n a h-aonar,
Iseabail Nic-Aoidh, aig a' chrodh laoigh,
Iseabail Nic-Aoidh, 's i 'n a h-aonar;
Iseabail Nic-Aoidh, aig a' chrodh laoigh,
Iseabail Nic-Aoidh, 's i 'n a h-aonar;
Seall sibh Nic-Aoidh aig a' chrodh laoigh,
Am bonnabh na frìdh' 's i 'n a h-aonar.

#### SIUBHAL.

Mhuire 's a Righ,
A dhuine gun mhnaoi,
Ma thig thu a chaoidh,
'S i so do thìom;
Nach faic thu Nic-Aoidh,
Aig a' chrobh laoigh,
Am bonnaibh na frìdh',
'S i 'n a h-aonar.
Mhuire 's a Righ, &c.

Comharradh dubh
Nach 'eil gu maith,
Air fleasgaich amh
Bhi feadh a so,
'N uair tha bean-tigh
Air *Riothan nan Damh*,
Muigh aig a' chrodh,
Gun duine mar-ri.
Comharradh dubh
Nach 'eil gu maith,
Air fleasgaich amh
Bhi feadh a so,
'N uair tha bean-tigh
Air *Riothan nan Damh*,
Muigh aig a' chrodh,
'S i na h-aonar.
Iseabail Nic-Aoidh, &c.

Seall sibh bean-tigh
Air *Riothan nan Damh*,
Muigh aig a' chrodh,
Gun duine mar-ri;
Seall sibh bean-tigh
Air *Riothan nan Damh*,
Muigh aig a' chrodh,
'S i 'n a h-aonar.
Duine sam bith
Th' air son a' chluich',
Do chinneadh maith,
Le meud a chruidh,
Deanadh e ruith
Do *Riothan nan Damh*,
Gheibh e bean-tigh,
'S cuireadh e rith'.

Duine sam bith
Th' air son a' chluich',
Do chinneadh maith,
Le meud a chruidh,
Deanadh e ruith
Do *Riothan nan Damh*,
Gheibh e bean-tigh,
'S i 'n a h-aonar.
Iseabail Nic-Aoidh, &c.

Nach faic sibh an *oibseig*
Tha coslach ri glacadh,
Am bliadhna 'g a cleachdadh,
Ri crodh agus eachaibh,
Air achadh 'n a h-aonar :
Nach faic sibh an *oibseig*, &c.
'S neònach am fasan,
Do dhaoinibh tha dh' easbhuidh
Nan nithean bu taitneich'
Dhoibh féin a bhi aca,
Bhi fulang a faicinn,
Am bliadhna 'g a cleachdadh,
Ri crodh agus eachaibh,
Air achadh 'n a h-aonar.
'S neònach am fasan, &c.
Iseabail Nic-Aoidh, &c.

Seall sibh air a' cheannaidheachd,
An iomallaibh nam mullaichean,
Am bliadhna 's i gu muladach,
Na h-uile la 'n a h-aonar.
Seall sibh air a cheannaidheachd, &c.
Innsidh mis do dh' iomadh fear,
'S an rannuidheachd 'n uair chluinnear i,

Gu bheil i air a cumail
As na h-uile àite follaiseach,
Le ballanaibh is cuinneagaibh,
An iomallaibh nam mullaichean,
Am bliadhna 's i gu muladach,
Na h-uile la 'n a h-aonar.
Seall sibh air a' cheannaidheachd, &
Iseabail Nic-Aoidh, &c.

---

### ORAN

**Air fear faoin, salach, neo-mheasail, agus a bha ro ghionach, glamhaireach.**

Am brochan bhios aig Dòmhnull,
Cha neònach esan bhi salach,
Oir bithidh e le 'chrògaibh,
An còmhnuidh toirt dheth na barraig.
Hei 'm fear dubh, ho 'm fear dubl
Hei 'm fear dubh feadh a' bhaile ;
Hei 'm fear dubh, ho 'm fear dubl
Hei 'm fear dubh feadh a' bhaile.

Sùilean mar an cù aig',
A's lùthan mar bhios air searrach ;
Co nach gabhadh daoch
Roimh an aogas a th' air a' bhalach.
Hei 'm fear dubh, &c.

Cha 'n fhaca mise riamh e,
Cat fiadhaich no gaothar baile,
Bu sgaitiche fiacaill,
Na 'n ciaran dubh leis a' bhearras.
Hei 'm fear dubh, &c.

Ged a bhiodh e riabhach,
Ciar-dhubh, dubh, agus tarr-fhionn,
Odhar, glas, no du-ghlas,
Cha diùltainn-se dhol 'n a charaibh.
Hei 'm fear dubh, &c.

## MARBHRANN ROB GHRE, ROGHAIRD,

**Agus e air caochladh ann an Siorramachd Pheairt, air a shlighe dol dachaidh do Chata.**

THA rògairean airtnealach, trom,
'N taobh bhos agus thall do na *Chrusg*,
O 'n chual iad mu 'n cuairt an Ceann-cinnidh,
Gu'n do dh'eug e an Siorraidheachd Pheairt;
Dh' aindeoin a dhreachdan 's a ceilg,
Cha do chreid duine riamh a bha ceart,
Aon smid thàinig mach air a bheul,
'S cha mhò chreid e féin Righ nam feart.

Cha 'n aithne dhomh aon ni cho làidir,
'S an t-saoghal s', ri bàs, gu toirt teum ;
'N t-stràchd thug e an dràsd' oirnn air aghairt,
Gun do mharbh e fear Roghaird do leum.
Tha Sàtan ro bhrònach, 's cha 'n ioghnadh,
Ged fhaigheadh e 'n t-aon-sa dha féin,
Air son nach 'eil fathast air sgeul aig'
Fear a sheasas dha 'àite 'n a dhéigh.

'S fad o na chunnacas, 's a chualas,
Gur teachdaire gruamach am bàs ;
Gidheadh gu bheil cuid ann an daoch ris,
Thug rud-eigin gaoil da an dràsd' :
Tha dùil ac' an Cata' 's an Galladh,
Nach urr' iad a mholadh gu bràth,
Air son gur h-e féin thug a' cheud char
A fear thug cùig ceud car á càch.

Sibhse tha mòr agus mion,
Sibhse tha sean 's a tha òg,
Thugaibh cheart air' air a' bhàs,
'N uair is beartaich' 's is làine bhur cròg ;

Oir thig e mar mhèirleach 's an oidhch',
  Ged robh sibh uile cruinn mu na bhòrd ;
'S cha 'n fheudar a mhealladh le foill,
  'S gu 'n do mheall e Ceann-feadhna nan ròg.

Rinn deamhnan is triùcairean talmhaidh,
  *Election* mu chealgair bhiodh treun,
Co bu staraich', bu charaich', 's bu chlìceich',
  'S a b' fheàrr chuireadh lìth air a' bhréig ;
B' e Sàtan am breitheamh bu shine,
  Da 'm b' aithne gach fine fo 'n ghréin ;
'S b' i 'bharail nach fhaighteadh a leithid,
  Mur robh e 's na Grèadhaich iad féin.

Bu mhaith leam an ciontach a bhualadh,
  'S cha b' àill leam duin' uasal a shealg :
'S ged chuireas mi gruaim air a' choireach,
  Cha ghabh an duin' onorach fearg ;
Tha Caiptein Rob Grè air a dhiùltadh,
  Le breitheanas Prionnsa nan cealg ;
Rinn coimeasgadh Reothach a chumadh,
  Gu uails' agus duinealas gharg.

Tha breugan is cuir air am fàgail,
  Do 'n fhear a 's feàrr tàlann g' an inns' ;
Cha cheadaich a' chùis e do Bhàtair,
  Tha onoir is àrdan 'n a ghrìd ;
Ge comasach Iain a bhràthair,
  Cha 'n fhaigh e an dràsd' i chion aois ;
Ach an sin gheibh e obair an t-Sàtain,
  Ceart comh-luath 's is bàs do fhear Chraoich.

## ORAN DO ROB THAPAIDH,

**Ann an eiric orain a rinn esan a' tilleadh Marbhrainn Iain Ghre, air son duais a fhuair e o fhear Chraoich.**

CHIAD fhear a shiùbhlas do Chata,
  Thoir fios gu Iain Thapaidh nan rann,
Nach bòidheach 's nach dealbhach a choluinn,
  'S gur mi-thapaidh 'n t-anam a th' ann ;
Mhol bladaidh nan glog-shùilean mìodhoir,
  Bha tur air a' lìonadh le sannt,
An sgròg-thoineach cab-phliadhach, griamach,
  'S bu dearbhta do cheud e bhi meallt'.

'S e chanas gach breitheamh a 's àirde,
  Gu 'n robh an fhìor bhreug ann do bhus ;
'N uair a shaoil leat a thogail mar chraoibh,
  'S ann a rinn thu a chrìonadh mur lus ;
Cluinnear 's gach àite m' ur timchioll,
  Ur n-alladh 's ur n-iomradh aig cus,
Cha mhol duin' ac' thus' mach o esan,
  'S cha chreid duin' ac' esan ach thus'.

Bu bhaoth dhuit a bhi ga mo leantuinn,
  'S nach robh ann ad chantuinn ach craos ;
Bha thu 'n toiseach 'n ad spleadhadair caillte,
  'S a nis 'n ad sheann ghloichd leis an aois ;
Am barail gach breitheimh tha fiùdhail,
  'S e chuireas mo chliù-s' ann am prìs,
Gu 'n robh 'm fear a bheum mi le spealadh,
  Cho bhreugach 's gun mhol e fear Chraoich.

Nis a Rob Ghré, ma phòs thu,
  'S e Iain t' aon òglach 's an àm ;
'S e 's urrainn thoirt meas air do bheusan,
  Le 'mhiodal, le 'théis, is le 'rann ;

Ni e Sagart do dhuine gun chràbhadh,
  'S ni e deadh chlàrc do fhear meallt',
Ni e stiùbhard do theaghlach gun iochd,
  Is fear-foghluim do 'n t-sliochd nach bi ann.

Shaoil leam gun chronaich mi tric dhuit,
  Bhi glacail nan sgriobtuir ad dhòrn ;
Ach 's ann a tha 'n t-amadan dàna,
  Sìor bhriseadh 'n treas àithne d' a dheòin ;
Mar sin 's ann is soilleire chithear,
  Gur sailche a chridhe na th—,
'S gur h-ann a tha 'fhoghlum 'n a theangaidh,
  'N dearbh alt am bheil bruidhean aig eòin.

Ged a leig sinn ar pearsanna taitneach,
  Ann an pòsadh gu liobasda leibh,
Na saoilibh 'n uair thoilleas sibh masladh,
  Gu 'n coisinn sud maiteachas duibh ;
Is ni e tha cinnt mu ar càirdean,
  Ged a rinn iad ar fàgail a thaoibh,
Nach tig iad a chaoidh fo ar cliù-sa,
  'S nach mò ni iad sibhse ni 's naoimh'.

Rinn sinn do sgiùrsadh mur throsg,
  Mach thar a' *Chrasg* leis a' ghaoith ;
Ach stiùireadh le d' mhaighstir féin thu,
  Gu àit anns an séideadh tu 'n daoi ;
Cha 'n fhaighear fear fileanta focail
  An Cata, no 'n Ros, no 'n dùthaich 'C-Aoidh ;
Ach Iain, gu moladh Rob Grèadha,
  'S ann 's còir dha do ghleidheadh a chaoidh.

Cha 'n fhaighear do leithid do shiomlaich,
  Ged a dh' amhairczteadh timchioll a' *ghlob ;*
Ma leanas tu 'n còmhnuidh ri t' eucoir,
  Masgul is breugan nach ob,—

An uair a théid t' anam gun reuson,
  Mach a dh' aon leum air do ghob,
Bidh tus anns a' chuideachd an còir dhuit,
  An Donas, is Ròghard, is Rob.

---

### ORAN MHIC UILLEIM BHAIN.

SINIDH mi gu faoilteach, ait,
  Ce saoithreach e, ri chur an dàn;
'S innsidh mi gach strì ri *maitse*,
  Thachair aig mac Uilleim Bhàin.
    Sud e 'n a ruith o thigh gu tigh,
    Sud e 'n a ruith, 's e a tha;
    Sud e 'n a ruith o thigh gu tigh,
    Sud e 'n a ruith, 's e a tha.

Dh' innseadh gu 'n robh 'aodann duineil,
  Shìn e gu h-urramach, àrd,
Tairgse thoirt do nighean a' Mhorair',
  Chuid, 's a chomunn, 's a ghràdh.
    Sud e 'n a ruith, &c.

Bhan-Mhorair a b' fheàrr do 'm b' aithne,
  A h-argumaid a chur an gnath,
Dh' fheòraich co as a bha 'n ceigein,
  Nach robh ni b' fhaide o 'n làr.
    Sud e 'n a ruith, &c.

'S suarach mi mu t' fhuaim 's an ridhil,
  'S geàrr e air fidhioll 's an dàn;
'S coltach am post ris an duine,
  Nach ruigeadh urad no stàn.
    Sud e 'n a ruith, &c.

Chaidh e 'n sin a suas do Mhusal,
A shealltuinn air cupull an àidh,
A dh' iarraidh Màiri no Is'bail,
No tè de 'n mhiotailt a b' fheàrr.
Sud e 'n a ruith, &c.

Thuirt bean an tighe 's i fanoid,
Faighnich dheth am bheil e fuar;
Faighnich dheth 'n do ghabh e 'n galar,
Ris an can iad tinneas-fuail.
Sud e 'n a ruith, &c.

Chaidh e sin do dh' *Acha-gharbhsaid*,
Gu leanaban a thabhairt da,
'S feargach ghabh aig Barbra Abrach,
Prabanach thighinn 'n a dàil,
Bheadagain duibh, prab-shùil air chrith,
Mach as mo thigh, trà, trà!
Bheadagain duibh, prab-shùil air chrith,
Mach as mo thigh, trà, trà!

Mhaoiseanaich dhuibh, mhaoil na brathainn,
'S daochail leam na tha thu 'g ràdh,
'S ioghnadh leam do strì ri mnathan,
'S fheabhas 's a bhleitheas tu bràth.
Bheadagain duibh, &c.

Fhir a dh' fhuineadh 'm bonnach leathan,
'S fhir a bhleitheadh air a' bhràth;
Fear a bhleoghnadh caoir' is gobhar,
Ciod am feum th' air cobhair da.
Bheadagain duibh, &c.

'S feargach leis a' bhalgan phocach,
Bargan socrach mar fhuair càch;
Bean a thoirt air làimh leis dachaidh,
'S bhi fàgail an tochraidh air dàil.
Sud e 'n a ruith, &c.

*Thunga* thug e 'n urchair sgiobalt,
  Shealltuinn air *Biogas* gun dàil,
Leught' 'n a aodann e bhi abuich,
  Leis an fhreagairt thug e dha.
    Sud e 'n a ruith, &c.

Dh' fhaighnich e 'm faigheadh e caileag,
  'M faigheadh e roghann á dhà ;
'S coma leam tana, no tiugh i,
  'S coma leam dubh i, no bàn.
    Sud e 'n a ruith, &c.

Feumaidh tu fearann gu aran,
  Feumaidh tu baile no dhà ;
Airgiod bhi le toirm 'n ad sporan,
  Feitheamh ri ceannachd o chàch.
    Feumaidh tu tigh, feumaidh tu daimh,
      Feumaidh tu crodh théid a dhàir ;
    Feumaidh tu tigh, feumaidh tu daimh,
      Feumaidh tu crodh théid a dhàir.

'N uair dh'ionnsuich e nach ceannsaicht' *Biogas*,
  Leis na bh' aige-se air blàr ;
Chaidh e 'n sin a suas gun athadh,
  Shealltuinn air *Strathaidh* gun dàil.
    Sud e 'n a ruith, &c.

'N uair chunnaic *Strathaidh* a dhronnag,
  'S nach robh a thomult ni b' fheàrr,
'N aodann chuireadh faoilt 's na ballaibh,
  B' éigin a cromadh gu làr.
    Sud e 'n a ruith, &c.

Ràinig e 'n sin Seumus *Sgeireidh*,
  Gu dearbh cha do cheil mar bha ;
Labhair e gu magail, sgeigeil,
  Ged nach robh aige ni b' fheàrr.
    Sud e 'n a ruith, &c.

Tha mo nighean gu stumpach, leathan,
'S cha 'n 'eil a h-athair ach geàrr ;
'S ma 's cliamhuinn domh an spìocair odha:
Cha 'n fhaicear m' ogha 's an fheur.
Sud e 'n a ruith, &c.

Ràinig e 'n sin Maighstir Rothach,
Caraid is comh-dhalt is dàimh ;
Cha 'n fhaigheadh esan uaith a nighean,
Cùmhnanta, cridhe, no làimh.
Sud e 'n a ruith, &c.

'S duilich leam bhi cur ri fath-chainnt,
'S nach dean mi leasachadh 's feàrr ;
'N saoil thu 'n ann le nighean Parsoin,
'S docha peasan na le càch ?
Sud e 'n a ruith, &c.

Thug e suas air thar a' bhealaicn,
'S nach d' fhuair e leannan 's an àit,
Shaoil leis gur h-e Taoitear *Far*,
Bu shaoirc mu 'chaileig na càch.
Sud e 'n a ruith, &c.

---

### ORAN

**Air taisdeal chaidh am bard thairis do Leodhas, ma Seoras MacAoidh, fear Eilein Shannda, agus stoirm mhor eiridh, nach d' fhuair iad dhol a stigh do Loch-an-ionmh gu fear-iuil thoirt leotha.**

SIUBHAL mar-ri Seòras duinn,
Do *Steòrnabha* air chuan,
Fad na h-oidhch' a' seòladh dhuinn,
Gu *Rugha-'n-Stoir* ud shuas ;
Bu bhiadhach deochach 'bhirlinn ud,
'S i luchdar, dìonach, luath,
Gu stiùrach, crannach, ròpanach,
Gu rathanach. seòlta, fuaight'.

Air maoil gob an Rugha dhuinn,
An dubharachd na h-oidhch',
Suas gu *Loch-an-Ionmhair* sinn,
'G iomramh, gun bhonn soills';
Shìn gaoth an ear ri séideadh oirnn,
'N uair dh' éirich lo o 'n oidhch',
Air port 's am bith cha lùbtadh i,
Eadar *Pùitig* is *Loch-Aills.*

'S a' mhaduinn 's ann a b' éigin duinn,
'N uair dh' éirich gaoth gu searbh,
Ar cùlaobh thoirt do 'n tìr,
'S ar ceart aodann thoirt do 'n fhairg ;
Fo steallaidhnean, 's fo thunnsgaidhnean,
Na tonnan mòra, borb,
Cnocach, copach, sìdeach, gleannach,
Glupach, lìobach, gorm.

'N uair chaidh i air a h-adhairt,
'S a h-aghaidh air a h-iùl,
Bu chuimseach gleusd' na Leòdaich,
Mu na sgòidean aig na siùil ;
Bu toigheach, cuimhneach, làidir,
Bha Pàdruig air an stiùir,
'S bha Seòras ruadh na *Tairbird* ann,
Le uiread seirbhis 's a bha 'n triùir.

Bha 'n sgiob ud air a coimeasgadh,
Le fearalas is fiamh,
Chìteadh fiamh a' ghàir' orr',
Ged a dh'fhàg iad clachis sliabh ;
Le duinealas gun eibeantas,
Gun saidealtas 'n an gnìomh,
'S gun fhear air bith do 'n chùigear ud,
Bhi stigh an *Leodhas* riamh.

Ach sheall an t-iùl-fhear tròcaireach,
'S ann oirnn' an sin na thìom,
'N uair nach feudtadh bòsd
A chur á seòldairean, no saoir ;
O dhruim na mara mòr-chleasaich,
'S i seòladh stigh 'n a caoir,
'S dhe bàrr nan tonnan sròthanach,
Gu 'n bhuail a sròn ri tìr.

'N uair ràinig sinn an t-àite sin,
Bha chuideachd fàilteach ruinn ;
Fhuair sinn taghadh fàrdoich,
Nach robh àicheadh os a chinn,
Gu ballach, aolach, sglèatach,
Reidhleach, lotach, gléidhteach, grinn,
Aig àrmunn fial do dh' *Iomhaireach*,
Air nighean Triath *Chill-duinn*.

Bha Caiptein oirnn 's an àite sin,
'S ann as a dheanainn bòsd,
Cha tigeadh gloin' gu clàr ann,
Nach b' i a shlàint-sa rachadh òl ;
Seana mhnathan a' briathrachas,
Nach fhac iad riamh ni 's bòidhch',
Is cagar mhaighdean fiarachdail,
O chiall, am bheil e pòsd' ?

'N uair chuir e 'aodach aisig dheth,
'S a dheasaich se e fèin,
Shaoil mi nach bu bhrosgull domh
A ràdh, gu 'm b' ghasd a cheum ;
B' e cainnt nan daoin' bha eòlach air,
'S e falbh 'n an còir air sreud,
Thad sud gun mhnaoi a chobhras e,
'S a righ bu mhòr am beud.

So mo dhùrachd chinnteach dhuit,
'S i 'n fhìrinn tha mi 'g ràdh,
Bu cuimhneach air do *philot*,
Is cha chaill thu air gu bràth;
Saoghal sona 'n deagh bheath dhuit,
'S deadh oighreachan bhi t' àit,
Is uiread eile dh' ionndrain orr'
'S an àm am faigh iad bàs.

---

**ORAN**

**Air bas eich a fhuair am bard mar ghibht o 'n duin uasal cheudna, agus lair a fhuair e o mhaighdean uasal araidh.**

Cha 'n 'eil mis 'n am àraidh do dhaoin' uails',
Ach 's aobhar-thruais gu dearbh mi,
Le bean is clann, 's nach 'eil mi saoibhir,
'S each gun oighr' air falbh uam;
Tha mise 'm bliadhn' air seòrs do rian,
Nach robh mi riamh, 's nach earbainn,
Mo phears' fo phian, 's mo chroit fo chliabh,
'S an cnap á cliath ri m' earball.

Fhuair mis' o Sheòras gearran bàn,
'S o *Henni* làir mur fhaoidhe,
Mus d' fhuair mi ach beag d' an stà,
'S iad sud na dhà a chaill mi;
Bithidh m' athchuing dhìchiollach 's gach tìom,
'S gach ùrnuigh ni, no rinn mi,
A' bhean a 's feàrr a thabhairt dà-s',
'S an duine a 's feàrr do 'n mhaighdinn.

O 'n là a chaill mi an t-each bàn,
Gur tric a làn 's a' chliabh orm,
E bhi bàitht' gun fhios dhomh c' àit',
Chuir mise tràth gu liathadh;

Do cholla-mhàs làn, bhi 'm poll no 'm blàr,
Aig sionnaich chàrn 'g am biadhadh ;
Chaidh a thogail òg 's an sgoil aig Deòrs',
'S bu mhaith a chòir air cliathadh.

---

### ORAN

**Do 'n te thug Rob Tiugh am fuadach da uair o 'n aon fhea
's a chaidh a choimeas ann an oran eile (bha dh' i roimhe s
ris an lair, ris an abradh iad a' Chatanach, agus tha 'n t-ora
so air son na h-uaire fa dheireadh, 's gun fhios bhi aig
h-athair air, gus 'n deigh dhi bhi air falbh.**

'N uair chruinnich iad, gu 'n d' imich iad,
Gu ministeir na sgìreachd,
Mhuinntir dhiubh bha 'm *Port-a-chamuill*,
Bha iad tamul faoilteach,
Gur h-iongantach an iomairt,
Bha air gillean is air daoin' ann.
'S a' mhuinntir thàinig thar an loch,
Le biadh, is deoch, is pìobair,
Fhuair sinn naidheachd mar bha roimhe,
Gun robh Iain saor d' i,
'S gun d' rinn i barrant do 'n fhear bharr-fhion
Bh' air taobh eile chaolais ;
Bhreab a h-athair aig an eathar,
'S cha robh athadh sìneadh,
Le gad no bat, do bhean no mhac,
Do dh' each, no mhart, no chaora.

Nach fulangach an duine sin,
'N uair mhionnaich e 'n an aodann,
H-uile fear a bha toirt misneach,
Gus a bhriseadh thìomail ;
'S nach d' fhuair e ni cho taitneach,
Ris an fhleasgach so chaidh dhìth air,

Gu riarachadh thoirt d' a bhlas,
O 'n chaidh e as an *Fhaoilinn:*
Ge b' fheithealach air eathar e,
'N uair chaidh an naidheachd sgaoilte,
Chaochail dreach air mar gu 'n creacht' e,
Is leag e as a' bhirlinn;
Cha robh cragan bha mu 'n chladach,
Nach robh freagairt glaoidh dha,
A' tàirsinn as, le spionnadh chas,
A' pronnadh chlach is fhaochag.

Na 'n cluinneadh sibh mar theireadh
Iain Mac-Coinnich, 'n uair a sgaoil iad,
'N uair chunnaic e gu 'n chaill e 'phost,
Dh' aithris e na bhailich e,
Do dh' anart, is do dh' aodach,
'S a liuthad turus thug e mach,
Air is, 's air* ais, an caolas;
Thubhairt Iseabail, 's i clisgeadh,
Ciod a' nis a ni mi,
Gun toir e m' alladh sios do Ghalladh,
'N déigh mo gheallaidh fhaotainn;
Thuirt Rob Buidhe 'n sin, 's e tighinn,
Ghaoil mo chridhe, caochail,
Is greas do chas, gu tàirsinn as,
Air t' ais o 'n fhear nach caomh leat.

---

ORAN DO 'N PHAIRTIDH CHEUDNA.

Tha agam sgeula r' a aithris,
Mu leannan ùr Iain 'Ic Coinnich,
Gun d' rinn i taobh ri fear eile,
Eadar a cùmhnant 's a banais,

* A null 's a nall.

Nach comharra cinnteach,
An gaol a bhi gann,
'N uair thogair i 'shaoradh,
'S a shìod air a ceann.

Thuirt am fleasgach gu feargach,
Tha mi dh' easbhuidh na dh' earb mi,
'N dèigh mo chosd is mo shaothrach,
C' àit bheil ceartas an t-saoghail ?
Thoir dhomhsa do reuson,
Gu tréigeadh do ghaoil,
Pàigh dhomh na fèich sin,
'S an sin bidh sinn saor.

Thuirt an ceannaich gu nàimhdeil,
Cha 'n fhaigh i ceannas, no càirdeas.
'N uair rinn i 'n leannan ud àicheadh,
'S an deise ceannaichte, is pàighte ;
Le 'chlaidheamh, 's le 'thargaid,
'S le deagh eanachuinn 'n an cois,
Cha tugadh te daoch
Air son gaoil da, ach dais.

Chaidh fios 's an uair sin gu tairis,
Thun 'n fhir ruaidh bh' air a' bhanais,
Rinn an gnìomh suarach ri aithris,
Shuidh le gruagach 's an rainich.
Cur maill' air a' cheud fhear,
Bha 'n a déigh 's air a tì,
'S gun fhios aig gur éis
Bha gu feum dheanamh dh' i.

Ged bha cheud fhear 'n a shaighdeir,
B' ait an sgeul mar a chaill e,
Cha robh do dh' fhoghlum 's a' mhaighdean,

Mur tugadh i féin o 'n bhroinn e,
Carachadh 's a tionndadh le h-uinnleagan bras,
'S e seachnadh an ruim
Far an d' inntrig an cleas.

Bha sinn air banais bha dòmhail,
'S bha sluagh gun ghainn' air gach taobh dhinn,
Ged bha mi mar-riut an cùmhnant,
Ghabh mi droch aithn' air do shùgradh,
Ged fhaisgeadh mo chàirdean
Mi, san àth am biodh bùrn ;
B' fheàrr tilleadh na bàthadh,
Mus d' ràinig e 'n glùn.

Rinn iad an uair sin a chumail.
Cheud là b' uaisle do 'n nollaig,
Shuas aig na torranaibh fionnach,
Na bh' ann do dh' uaislean, 's do chumant,
Bha airm agus faobhair,
Air sìneadh gu trom ;
'S a' cheud fhear a bhuaileadh,
'S e bhuannaicheadh 'n geall.

'N uair dh' imich sinn gu ràiteach,
Chaidh fear no dithis diubh 'n ràthan,
B' fheudar dh' i suidhe mar bha i,
Ged bha a cridhe dheth cràiteach ;
B' i mo bharail-s' 's an uair sin,
Le a stuamachd 's a màim,
'N uair chitheadh 'm fear ruadh i,
Gu 'm fuasgladh e 'n t-snaidhm.

'N uair chaidh gach broman a chunntadh,
Dh' fhàs Iain Mac Coinnich ro dhiombach,
Thuirt an inighean neo-shunndach,
Siubhlaibh 'n ur dithis a chombait ;

Cho maith 's a tha a làmhan,
Ma dh' fhàiligeas mis',
Cha 'n urradh mi ràdh,
Gun ràitich mi ris.

---

### IORRAM AIR TURUS DHAIBHIDH DO DH' ARCADH.*

NACH cruaidh, cràiteach, an t-aiseag,
A fhuair Daibhidh do dh' *Arcadh*,
Dh' fhalbh an càise, 's a' cheilp, is e féin.
Nach cruaidh, cràiteach, &c.

O 'n chaidh a bhàs dheanamh cinnteach,
Shuas mu bhràighe *Loch Uinnseard*,
Gu 'm bu ghàireach guth minn as a dhéigh.
O 'n chaidh, &c.

Thubhairt nigh'n Dho'uill 'Ic Fhiunnlaidh,
Ris an t-Siorraimh neo-shunndach,
Dearbh cha mhise an t-aon neach tha 'n éis.
Thubhairt nigh'n, &c.

Ma chaill thusa t' fhear impidh,
Chaill mise m' fhear aoin-tigh;
Co nis is fear-punndaidh do 'n spréidh ?
Ma chaill thusa, &c.

Bha do nàbaidhnean toigheach,
Anns gach bàgh 'g iarraidh naidheachd,
'S leis a' chràdh bh' orr', cha 'n fhaigheadh iad deur.
Bha do nàbaidhnean, &c.

* Bha Daibhidh so 'n a bhuachaille, agus 'n a aireach, aig duin' uasal araidh, ann am bail' eile, beagan mhiltean o 'aite fein; agus 'n uair a bha Daibhidh dol dachaidh leis an im agus leis a' chaise, thun a mhaighstir, fhuair e air long cheilpe, bha dol an rathad; ach 's ann chuireadh leis an stoirm iad air tir ann an *Arcadh*, 's ged a b' ann 's a' ghrunnd a rachadh Daibhidh, cha deanadh na nabaidhnean moran caoidh air a shon.

Ach o 'n chual iad thu thilleadh,
O na cuantaibh, gun mhilleadh,
Shìn an sluagh ud air sileadh gu léir.
Ach o 'n chual iad, &c.

Mach o acaraich thràilleil,
Bhios a' streup mu do cheàirde,
Cha bhi creutair gun chràdh as do dhéigh.
Mach o acaraich, &c.

Ach ma 's bàs duit an *Kirkwall*,
'S ann bhios deuchainn a ghliocais,
Aig a' *chlàrc* bhios cur lic ort le speis.
Ach ma 's bàs, &c.

Sgrìobhar sios air a braighe,
So an ball am bheil Daibhidh,
A luchd na h-eucoir, thig bàs oirbh gu léir.
Sgrìobhar sios, &c.

Sgrìobhar suaicheantas Dhaibhidh,
Ceann gaibhre, is càbag,
Rotach gleadhrach, is fàladair geur.
Sgrìobhar suaicheantas, &c.

Ceann grìomach a bhagair,
Sùil mhìogach nam praban,
Beul bìogach nan cagar 's nam breug.
Ceann grìomach, &c.

'S ann tha 'n eachdaireachd ghàbhuidh,
Nis mu ais-eiridh Dhabhaidh,
'S e tighinn dachaidh 'n a stàirneanach treun.
'S ann tha 'n eachdaireachd, &c.

Leis gach deoch a bha blasda,
Is iomadh biadh nach do chleachd e,
'S ann is feàrr e 'n a phearsa mar cheud.
Leis gach deoch, &c.

Dh' fhàs e stailceineach, puinnseach,
'S ann is treis' air gach puinc e,
Cuiribh 'cheist ris a' mhnaoi aige féin.
Dh' fhàs e, &c.

Tha mnathan uaisl' anns a' mhachair,
O na chual iad mar thachair,
Chuid bu stuama an cleachdaibh 's am beus.
Tha mnathan uaisl', &c.

A bhiodh deònach gu 'n tachradh,
Gnothuch còir anns na cairtean,
Bheireadh oirnn' dol a dh' *Arcadh* gu léir.
A bhiodh deònach, &c.

Gu bheil stròic air bean *Bhoralaidh*,
'S air bean chòir Shanndai' Chormaig,
'S cha 'n 'eil Seumas is Margaid cho réidh.
Gu bheil stròic, &c.

Ged tha Màiri gle bhanail,
Tha i 'g ràdh ris na fearaibh,
Gu mòr a b' fheàird iad an anail gu léir.
Ged tha Mairi, &c.

Tha bean òg aig a' mhinisteir,
'S na 'm biodh *bhòt* aic' 's an t-*Sinoid*,
'S ann an *Arcadh* a chruinnicheadh 'Chléir.
Tha bean òg, &c.

Cha 'n 'eil fhios agam idir,
Ged nach cuala sinn diog dheth,
Nach 'eil fearg air bean *Ribigill* féin.
Cha 'n 'eil fhios, &c.

## ORAN LE FEAR D' A LEANNAN.

*Luinneag.*—A nigh'neig a' chòta bhuidhe,
Chòta bhuidhe, chòta bhuidhe,
A nigh'neig a' chòta bhuidhe,
Dean do shuidhe cuide rium.

Chi mi thall ud 'n a suidhe,
A' chailin leis a' chòta bhuidhe;
'S ged bhiodh an amhuinn fo lighe,
'S ann mar rithe bhithinn thall.
A nigh'neig a' chòta bhuidhe, &c.

Ged a bhithinn 'n am sgiobair luinge,
Cha 'n iarruinn gu àilghios mo chridhe,
Ach cùl do chinn air bac mo ridhe,
'S do chòta buidhe bhi fo m' cheann.
A nigh'neig a' chòta bhuidhe, &c.

Na 'm faighinn òrdugh na cléire,
'N déigh cur dhiot do chòta féille,
'S dìleas luidhinn leat 'n ad léine,
'S gu dearbh cha 'n éireamaid ach mall.
A nigh'neig a' chòta bhuidhe, &c.

Nam bithinnse dol, 's a' tighinn,
'S a' faicinn seallaidh do 'n nighean,
'S e bu shùgradh do m' chridhe,
'N còta buidhe bhi dhomh teann,
A nigh'neig a' chòta bhuidhe, &c.

Thrian do m' chodal, 's da thrian bidhe,
'S e bhi mànran riut, 's a' bruidhean,
'S ann ort féin 's do chòta buidhe,
Tha cion mo chridhe air faighinn rum.
A nigh'neig a' chòta bhuidhe, &c.

Mur b' e dhomhsa eagal t' athar,
Is do mhàthair bhi 'g ad ghleidheadh,
'N déigh cuir dhiot do chòta daithte,
'S ann leam a b' ait thu luidhe leam.
A nigh'neig a' chòta bhuidhe, &c.

Ged bu leam Leòghais a's Uithist,
Bheirinn iad seachad a rithist,
Do chionn tè a' chòta bhuidhe,
Bhi 'n a suidhe an taice rium.
A nigh'neig a' chòta bhuidhe, &c.

Nighean donn a' chòta bhuidhe,
Da 'n tug mi trom ghràdh mo chridhe,
B' e mo thaitneas an nighean
A bhi tric a' bruidhean rium.
A nigh'neig a chòta bhuidhe, &c.

Ged bhithinn air bòrd 'n am shuidhe,
Far am biodh ceòl agus bruidhean,
B' annsa na clàrsach is fiodhull,
'N còta buidhe maille rium,
A nigh'neig a' chòta bhuidhe, &c.

---

### ORAN

**Do fhleasgach, agus do mhaighdinn uasal araidh, a ri suas r' a cheile gu posadh; ach thug a ghnothuch esan falbh do Iamaica, mu 'n d' fhuair iad dol cuideachd.**

'N RUD sin chunnaic thus' am bruadar,
Chum thu gu stuaim' e ad rùn,
Gabhaidh tu màireach a leisgeul,
Nach tàir e ni 's fhaisge dhuinn.
Mo nighean dubh, 's tu gun togainn,
Mo nighean dubh, thogainn thu;
Mo nighean dubh, 's tu gun togainn
'N uair thig fear a thogas tu.

Gar bheil aisling 'g a dhearbhadh,
Gabh thus a dhealbh ann ad rùn,
'S subhaiche bhios tu ad chadal,
Gu fada na bhi ad dhùisg.
Mo nighean dubh, &c.

Ged bhiodh seachd oidhche thun an latha,
'S dìleas a luidhinn ri do thaobh,
B' fheàrr leam na cupull reidhneach,
Gu 'm biodh t' oighre air mo ghlùn.
Mo nighean dubh, &c.

Dearbhaidh mise gur h-e 's feàrr dhuibh,
Sibh a thearbadh na bhi dlùth,
Oir cha 'n 'eil duine gun fhalbhan,
Ach mar chuilein gun mharbhan ùr.
Mo nighean dubh, &c.

Tha a dhuinealas 'n a bhuannachd,
'S tha do stuamachd-s' cosnadh cliù,
'S ged a dh' iom-sgar an cuan sibh,
Gu bheil a' bhuaidh air gach taobh.
Mo nighean dubh, &c.

---

### MARBHRANN FIR ALLDANAIDH,

#### AN ASAINNT.

SGEULA bàis tighinn 'n a chaoir oirnn,
O gach ceàrn' an séid gaoth oirnn,
Fhuair mi naidheachd, 's bu daor leam i, 'n dè.
Fhuair mi naidheachd, &c.

Nios o *Alldanaidh* 'n *Asainnt*,
'N robh mo thriall o cheann seachduin,
'S e mo chràdh o nach deachaidh, 's nach d' téid.
Nios o *Alldanaidh* 'n *Asainnt*, &c.

Iain òig, mhic an Taoiteir,
C' àit' an cualas, no 'n cluinntear,
Sgeul a 's cruaidh' air do mhuinntir, na t' eug.
Sgeul a 's cruaidh, &c.

'S ann an cuideachdaibh dìomhair,
Gheibhteadh dealbh an fhìor Chriosdaidh
Ort, an smuaintibh, an gnìomhraibh, 's am beus.
Ort, an smuaintibh, &c.

Fear flathail, 's fear faoilidh,
Fear-tionail, 's fear-sgaoilidh,
Tha 'n a luidhe 's an *Fhaoilinn*, 's bu bheud.
Tha 'n a luidhe, &c.

Ged nach tàir mi do bhuadhan,
Réir 's mar b' àill leam a luaidh riut,
Gur tu neach do nach cualas riamh beud.
Gur tu neach, &c.

C' àit an cualas riamh aon neach
Dh' earb riut, 's a dh' fhalbh diombach,
Bha do chomhairl' is t' impidh gu feum.
Bha do chomhairl, &c.

Bu mhòr do dhàimh ris na daoinibh,
'S tearc do nàmhaid 's an t-saoghal,
'Soilleir beàrn Chloinn Mhic-Aoidh as do dhéigh.
'S mòr do dhàimh, &c.

Gasan gealltanach faidhreil,
Gnìomh gaisgich, 's gnùis maighdinn,
'S mairg a phlanndaich 's a choill thu, 's thu d' ghéig.
'S mairg a phlanndaich, &c.

Clann t' athar bha buadhach,
Mheud 's a thàmh, 's a chaidh uainn diubh,
So an treas tarruing chruaidh orr' le eug.
So an treas tarruing, &c.

Bàs Iain 's an àm so,
Buille' ùr 's an dà sheann lot,
Dh' fhalbh Hùistean, 's dh' fhalbh Sanndai, 's dh' fhalbh éis.
Dh' fhalbh Hùistean, &c.

'S e do chomunn bhi aoibhneach,
Dh' fhàg do dhealachadh neimhneach,
Dha do mhnaoi, 's dha do chloinn, 's dhuinn féin.
Dha do mhnaoi, &c.

Na 'm biodh comas aig daoinibh,
Neach a chumail ba chaomh leo,
'S tusa 'm fear a b' fhaid' aois an cuig ceud.
'S tusa 'm fear, &c.

Ciod an stà dhuinn bhi brònach,
Ged nach tàir sinn bhi deònach,
Gheibh sinn bàs, na tha beò dhinn, gu léir.
Gheibh sinn bàs, &c.

Ach a Sheòrais* na h-*Airde,*
O 'n tha òig' is gibht bàird agad,
'S ann is còir dhomh chùis fhàgail duit féin.
'S ann is còir dhomh, &c.

*** Seoras Morastan, na h-*Airde-bige,* air an robh mor mheas aig Rob Donn, mar dhuin' uasal aig an robh fior thiodhlaic na bardachd. Aig am bais Rob Dhuinn, rinneadh Marbhrann dha le Deorsa Morastan, a gheibhear aig crioch an leabhair so; agus dh' fhag e iomadh oran eile, a thaisbein, gu 'm bu chothromach a' bharail a bha aig Rob Donn uime. Chaidh a bhathadh, 's e 'n a dhuine og.**

Mu 'n duine-s' fhuair bàs uainn,
B' fhiach 'iomradh a chlàistinn,
Uiread 's a dh' fhaod'maid a ràdh ris le chéil.
Uiread 's a dh' fhaod'maid, &c.

Ann an dreach pearsa talmhaidh,
Ann am beartas pàirt anama,
An diugh cha 'n eòl domh fhior dhealbh fo na ghréin.
An diugh cha 'n eòl domh, &c.

Tha do bhàs tighinn a' m' chluasan,
'S cha 'n 'eil fàth faotainn buaidh air,
Mo cho-ghràdh gu'm bu chruaidh leam an sgeul.
Mo cho-ghràdh, &c.

---

MARBHRANN DO IAIN MAC-AOIDH,

**Ris an abaradh iad Iain Mac Raibeirt, duin' uasal thug barrachd air moran ann am feabhas cliutha.**

THUG an t-aog uainn 'n ar n-amharc,
Mach á dìthreabh *Strath-namhuir*,
'N t-aon fhear nach d' fhàg samhuil 'n a dhéigh.
Thug an t-aog uainn, &c.

Cùis àrdain nan Abrach,*
Làimh làidir nach bagradh,
Iain failteach Mac Raiberit 'Ic-Néill.
Cùis àrdain, &c.

Corpa calma, bha fearail,
Inntinn earbsach làn onoir,
Làmh a dhearbhadh na chanadh am beul.
Corp calma, &c.

*** Tha dream araidh do chlann Mhic-Aoidh, dha 'n leas-sloinneadh *Abrach*, chionn gur ann an Loch-abair a dh' araicheadh an Ceann-tighe o shean, agus gur bean a' mhuinntir na tire sin bu mhathair dha; bu daoine ro fhiughanta, ainmeil, iad 's a' chinneadh, fhad 's a bha feum agus meas air *daoin' uaisle* 's air gaisgich.**

Bu tu 'n companach deala,
'S bu tu ceannard na cloinne,
Bha thu 'n t-aon rud dh' fhear eile 's duit féin.
Bu tu 'n companach, &c.

Bu tu 'm fialaidh neo-bhòsdail,
Agus biadhtach na pòcaid,
Ceanna cliar agus còmhnuidh luchd-feum.
Bu tu 'm fialaidh, &c.

C' àit an cual' sibh a' tighinn,
Aon cho buadhach am bruidhean,
Air nach d' fhuaras ni bhitheadh 'n a éis.
C' àit an cual' sibh, &c.

'N am biodh iomlaineachd agam,
Gus an tiom-chràdh-s' chur stad air,
B' e mo dhùrachd thu fada o 'n eug.
'N am biodh iomlaineachd, &c.

Na 'm bu ni àraidh bhi bòsdail,
As na gàirdeinibh feòla,
'S tus an t-aon a b' fheàrr còir air cur tréis.
Na 'm bu ni, &c.

'N uair is lìonmhoire cumhachd,
'S ann is dì-chuimhneich' cumha,
Na 'n uair 's dìobhailich' puthar an éug.
'N uair is lìonmhoire, &c.

Is mur fior domh na thubhairt,
Mu na Chriosdaidh bu mhòdha,
Leigeam 'fhianuis air *Muthadal* féin.
Is mur fior domh, &c.

## ORAN A' GHEAMHRAIDH.

MOCH 's mi 'g éiridh 's a' mhaduinn,
'S an sneachd air a' bheinn,
Ann an lagan beag monaidh,
Ri maduinn ro dhoinid,
'S ann a chuala mi 'n lonan,
Chuir an loinid o sheinn,
Is am pigidh ag éigheach
Ris na speuraibh, 's cha bhinn.

Bidh gach doire dubh uaigneach,
'N dùil fuasgladh o bhlàth;
Bithidh an snodhachd a' traoghadh,
Gus an fhreumh as na shìn e,
Crupaidh chairt ris gu dìonach,
Gus an crìon i gu làr;
'N lon-dubh anns a' mhaduinn,
Sìor sgreadail chion blàiths.

Bithidh am beithe crìon, crotach,
Sìor stopadh o 'fhàs;
Mar-ri gaoth gharbh shéididh,
Agus ioma-chathadh 'g éiridh,
Cròchdan barruich ag géilleadh,
Mìos éigneach an àil;
A' mhìos chneatanach, fhuachdaidh,
Choimheach, ghruamach, gun tlàths'.

Mhìos chaiseaneach, ghreannach,
Chianail, chainneanach, gheàrrt',
'S i gu clachanach, currach,
Chruaidhteach, sgealpanach, phuinneach,
Shneachdach, chaochlaideach, fhrasach,
Reòtach, reasgach, gu sàr;
'S e na chaoirneinean craidhneach,
Fad na h-oidhche air làr.

Mhìos dheitheasach, chaoile,
  Choimheach, ghaothach, gun bhlàths',
Chuireadh feadail na fuarachd,
Anns gach badan bu dualaich',
Dhòirteadh sneachda 'n a ruathar,
  Air gach bruach nam beann àrd',
'S an àm teichidh na gréine,
  Caillidh *Phœbus* a bhlàths'.

'S ann bhios *Phœbus* 'n a reòtachd,
  An ceap nam mòr chnoc 's nan gleann ;
Bidh 's an uair sin mar 's neònach,
Gach eun gearra-ghobach gòineach,
Spioladh iomall an otraich,
  Cur a shròn anns an dàm ;
Còmhradh ciùrrta gun bheadradh,
  Le bròn is sgreadal 'n an ceann.

'S an àm tighinn an fheasgair,
  Cha bhi an acaras gann ;
Ni iad còmhnuidh 's gach callaid,
Buileach anmhunn is callaidh,
Sgrìobadh ùir as na ballaibh,
  Mìos chur doinionn nan gleann,
'S iad a' beucail gu toirmneach,
  'S cha bhi 'n eirbheirt ach mall.

Am bradan caol bharr an fhìor uisg',
  Fliuch, slaod-earballach, fuar,
'S e gu tàrr-ghlogach, ronnach,
Chlamhach, ghearr-bhallach, lannach,
Soills na meirg' air 'n a earradh,
  Fiamh na gainn' air 's gach tuar,
'S e gu crom-cheannach, burrach,
  Dol le puinne 'n a chuaich.

Ach nach daochail 's a' gheamhradh,
  Fann ghéim gamhna chion feòir,
Gnùgach, caol-dromach, feursnach,
Tioram, tarra-ghreannach, àsruidh,
Biorach, sgreamhanach, fuachdaidh,
  Siltean fuaraidh r' a shròn,
'S e gu sgrog-laghrach gàgach,
  Fulang sàrach' an reòt.

An t-samhuin bhagarach, fhiadhaich,
  Dhubharach, chiar-dhubh, gun bhlàths,
Ghuineach, ana-bhliochdach, fhuachdaidh,
Shruthach, steallanach, fhuaimneach,
Thuilteach, an-shocrach, uisgeach,
  Gun dad measaich ach càl,
Bithidh gach deat, is gach mìseach,
  Glacadh aogais a' bhàis.

Bidh gach creutair d' a threisead,
  'G iarraidh fasgaidh 's a' choill,
Bidh na h-ùrlaichean cabrach,
Gnùsdach, airtnealach, làga,
Gabhail geilt de na mhaduinn,
  Le guth a' chneatain 'n an ceann,
Is na h-aighean fo euslaimh,
  Air son gun thréig iad a' bheinn.

Sud na puirt bu ghoirt gearradh,
  Is bu shalaiche seinn,
Ghabhadh m' inntinn riamh eagal,
Roimh bhur sgreadail 's a' mhaduinn,
'N àm a' chruidh bhi air ghadaibh,
  'S an cuid fodar 'g a roinn,
'S iad 'n am baideinibh binniceach,
  Gu h-àsruidh, tioma-chasach, tinn.

## ORAN,

**Mar gu 'm b' ann le seana mhaighdean, a' caoidh, chionn i bhi taithireuch air fir, 'n uair bha iad 'g a h-iarruidh, 's a nis iad a bhi air a toirt thairis.**

BHA mi uair 's cha chuirinn spéis,
Ann am fear gun leabhar ann a dhòrn ;
B' fhearr an diugh na 'm fear a 's foghluimt',
Fear idir céillidh thigh'nn 'n am chòir
So guidheam gu 'm faigheadh mi faoilt is aighear,
'N uair gheibheadh, cha ghabhadh, tha mi fo bhròn,
So guidheam gu 'm faigheadh mi faoilt is aighear,
'N uair gheibheadh, cha ghabhadh, tha mi fo bhròn.

Cha bu luach leam e mar chéile,
Fear gun leughadh thoirt domh pòig ;
Ach a nis 's ann orm a thàinig
Claoidheadh nàduir ann am fheòil.
So guidhean gu 'm faigheadh mi, &c.

Am fear bu tàire bha do naoinear,
Bha 'g an liobhan fa mo chòir,
Chionn gu 'n tigeadh e 'n diugh am thairgse,
Bheirinn tùs mo mhairbheist dò.
So guidheam gu 'm faigheadh mi, &c.

Chaill mi trian nan uile bhuadhan,
Leis am buannaichinn duin' òg ;
Trian do m' aimsir, 's trian do m' àillteachd,
Dà thrian m' àrdain agus còrr.
So guidheam gu 'm faigheadh mi, &c.

Chaill mi tùs de 'n h-uile mairbheist,
  Dhiùlt mi tairgsean ni bu leòir ;
Chaill mi chuid a b' fheàrr do m' airgiod,
  A' cumhadh mar rinn, chaill mi deòir,
    So guidheam gu 'm faigheadh mi, &c.

Mo cho-mhaighdeanean air crìonadh,
  Chaill iad trian do bhlàth na h-òig :
Tha iad nis air dol ni 's saoire,
  'S geàrr an tìom nach fhiach iad gròt.
    So guidheam gu 'm faigheadh mi, &c.

---

ORAN DO DHITHIS BHA DOL A PHOSADH.

*Luinneag.*—Hugo 's i nighean Rob do leannan,
  Bidh sud aic' a dheòin, no dh' aindeoin,
  Hugo 's i nighean Rob do leannan,
  Bidh sud aic' a dheòin, no dh' aindeoin.

'N CUPALL ud tha dol a shìneadh,
Ma bhios mac an ceann na tìom' ac',
Bheir e o 'athair a bhi lìobach,
'S bheir e mhaoile mach o 'sheanair.
  Hugo 's i nighean Rob do leannan, &c.

Againn bhios a' chuideachd fhaoilteach,
Tighinn a nuas air *Fèithe-chaorainn*,
Stiùbhard, is còcair, is pìobair,
Nighean Mhaoilein' is Beul-canain.*
  Hugo 's i nighean Rob do leannan, &c.

* B' e leas-ainm a h-athar-sa, Maoilein, chionn e bhi sgall-ceach : agus leas-ainm fhir na-bainnse, Beul-canain, chionn a bheul a bhi mor, lipeach, tiugh.

Cuiridh Biogas thun na bainnse,
Air eagal 's gu 'n tig iomadh strainnseir,
Mustard, is peabar, is deinnseir,
Ceathramh minn, is cupall choinein.
Hugo 's i nighean Rob do leannan, &c.

Cuiridh bhana-Mhorair thugad iomchar'g,
D' eagal 's gun tigeadh ort iomrall ;
Cuiridh si Coinneach d' a iomchuinn,
Ribe, 's iolaman aig' air galan.
Hugo 's i nighean Rob do leannan, &c.

Theid am Morair 's an t-each blàr ann,
Timchioll *Fara-mheall* do dh' *Aisir*,
Thig *Sinéibhir á Ceann-tàile*,
'S òlar càrt air slàinte Chailein.*
Hugo 's i nighean Rob do leannan, &c.

Eadar a h-athair 's an suiridheach,
Dhiùlt iad a' bhanais bhi fuirmeil ;†
Cha b' ioghnadh leamsa iad a dhol iomrall,
Cùl ri cuirm, is gad air sporan.
Hugo 's i nighean Rob do leannan, &c.

Iain Mac Dhòmhuill, oir 's e 's àirde,
Feumaidh es' a dhol do dh' *Aisir*,
Dh' iomchuinn srathair agus plàtan,
'S a thoirt Bàbaidh leis air gearran.
Hugo 's i nighean Rob do leannan, &c.

'N uair chunna' mi daoine *Os-mhòine*,
Dh' fhaoiltich mi ri Iain Mac Dhòmhuill,
Bha e cheart cho maith an còmhdach,
'S 'n uair bha 'n t-òr aig anns a' cheannan.
Hugo 's i nighean Rob do leannan, &c.

* B' e so Cailein og Bhiogais, 'n uair a rugadh e.
† Oir bha iad le cheile gnu, gruamach.

## ORAN DO DHAIBHIDH,

**Agus ceathrar nighean bhi co-stri uime, agus dithis diu aige torrach, air dha te dhiu a phosadh, da 'm b' ainm Babaidh, agus leanabh diolain bhi aice roimhe sin, ri fear Iain Caimbeul.**

*Luinneag.*—Hei 'm fear dubh, ho 'm fear dubh,
Hei 'm fear dubh feadh a' bhaile ;
Hei 'm fear dubh, ho 'm fear dubh,
Hei 'm fear dubh feadh a' bhaile.

CHREID iad uile 'n tòs,
Gur h-e 'm pòsadh a bha air 'aire ;
Ach eadar magadh 's gàire,
Chaidh Daibhidh gu fire-faire.
Hei 'm fear dubh, &c.

Dh' aithnicheamaid sliochd Dhaibhidh,
O 'm pàrantaibh thaobh na fola,
Bus-dubh, cas-dubh, ceann-dubh,
Bidh a chlann-san measg na cloinn' eile.
Hei 'm fear dubh, &c.

Tha Ni-'ic-Dhò'uill, 'ic-Hùistein,
A's triùir dhiu air-sa mar eire,
Ealasaid is Pàileag,
Is Bàbaidh Nic-Ille-mhoire.
Hei 'm fear dubh, &c.

'S ann a smuainich Bàbaidh,
Mu Dhaibhidh gun robh e smiorail ;
Ach fhuair i mach nach tilg e
Cho cuimseach ri Iain Caimil.
Hei 'm fear dubh, &c.

'S comharradh ro chinnteach,
Air daoine bhi dol an gainnead,
Ceathrar a bhi co-strì
Mu phòsadh ri Daibhidh tarr-fhionn.
Hei 'm fear dubh, &c.

## ORAN DO BHUACHAILLE, 'S D' A MHNAOI, BH' 'AIG A MHORAIR MAC-AOIDH,

**Agus am Factoir 'g a 'n cur air falbh; ach fhuair a' bhean (da 'm bu leas ainm Briogaiseag) litir air a sgriobhadh, dheanamh a gearain ris a' Mhorair; ach le olcas an sgriobhaidh, cha b' urrainn doibh an litir a leughadh.**

'S MITHICH do Sheòras dol a *Chealldail*,
Ma tha teaghlach idir aig',
Laimh ri Naoghas Mac Iain-'ic-Hùistein,
'S duine lùthair sgiobalt' e;
Ged tha e 'n a dhroch bhall,
Cha 'n 'eil e 'n geall air biogaireachd,
Ach cuiridh mise riut geall,
Nach seall e ri Briogaiseag.

Is olc a leig thu an làir dhonn,
'N talamh toll a shluigeadh i,
Ged a ghabh thu peann is ainnc,
A sgriobhadh cainnt nach tuigeadh iad;
Ged bhithinn gun fhearann, gun fhonn,
Gun duin' a' sealltuinn idir rium,
'S mi nach earbadh gnothach trom
Ris an Nòtair ghalld' aig Briogaiseag.

'S e mo bharail air an t-sluagh,
Gu bheil fuathas miodail annt',
Oir chaidh iad uile de an rian,
'N uair nach fhiach leo idir sibh;
Tha sibh nis gun bhallan, gun bhò,
Gu mheasair mhòr, gun bhiogaran,
Ciod a dh' éireas do 'n fhear dhearg,
An uair a dh' fhalbhas Briogaiseag.

## ORAN MU CHARRAID EADAR DITHIS BHAN AIR BANAIS.

LATHA dhomhsa tigh'nn an ròd,
Thighinn a stigh am bealach mòr,
Chuala mis an rud a thachair
Anns a' mhachair, nach bu chòir ;
Maighdean a' ràsaireachd
Ri strainnseirean, bha air chòir,
Eildeirean aig an dorus,
Gus a' charraid chur an clòdh.

Sin an t-àit' an robh an spòrs',
'N uair a chaidh iad air an seòl,
H-uile tè a thuit 's an obair,
B' fheàrr di briogais oirr' na còt ;
An cléireach 's an eadraiginn,
'S àm éigin air Ighean-'ic-Leoid,
Is éis ann an sin ag acain,
Tachairt eatorr' gun bhi òg.

Thàinig Beataidh leis an t-sròn,
Gus an d' fhuair i leth an sgeòil ;
Thubhairt i gu 'm b' aobhar-clisgidh,
Na 'm biodh ise ann an tòs ;
Theid mise cuide riut,
Gu teumnach a bhualadh dhòrn,
Séididh mi gràine niosgaid
Mach á clisich Ni-'ic-Leoid.

Sguiridh mi a nis de 'n cheòl,
Gus an tig an rud air chòir ;
'S tha mi 'n dùil 'n uair thig Mac-Culach,
Nach bi fuireach air a' chòrr ;
Gheall mi gu 'n seinninn e,
Air fonn doibh na 'm bithinn beò,
Oran cuideachd a' chonais,
Shuas air banais Mhic-Iain-òig.

### ORAN DO MHAC-CULACH,

'S do 'n nighean a rinn an t-sabaid air banais mhic Iain oig, mar gheall am bard anns an oran mu dheireadh, agus iad a nis air posadh.

Failte dhuit a Sheumais,
'N déigh cur nan snaidhmean trom',
O 'n 's leat do bhean, 's do mhàthair,
Cum an raidhle* air a bonn.
'N déigh gach comhairl' stopaidh,
Bha t' aghaidh bhos is thall,
Gur a tapaidh fhuaradh tu,
'N uair bhuannaich thu do chall.

Tha mis a nis 'g ad mholadh,
Le dànaibh milis, ciùin,
'S thusa 'g a mo dhi-moladh-s',
Do dh' iomadh, air mo chùl;
'S e their gach breithe' 's àirde ruinn,
Da 'm b' eòl ar ceàird 's a' chùis,
Gu bheil sinn anns an àite so,
Cho breugach air gach taobh.

Thàinig mise mar aon ghnothuch,
Thabhairt comhairl' ort o 'n t-Srath;
Tha cuid, o 'n rinn thu 'n ceangal-s',
Cur an amharus do rath;
Cuir do stoc fo thaoitearachd,
'S tu 'g inntreachduinn 's a' chath,
'S leat féin gach ni a dh' fhàsas ort,
Ma tharlas duit gu maith.

Bheir mi fathast seòladh dhuit,
A 's neònaich' leat gu léir,
'S a 's durra dhuit a mhothachadh,
'S a 's modha tha thu 'm feum;

* Rioghall figheadair, oir 's ann do 'n cheaird sin bha esan.

Feuch an toir thu chreidsinn
  Air do nàdur laigseach féin,
Nach 'eil t' aobhar eudaich-s',
  Ri créutair tha fo 'n ghréin.

'N uair a shìneas mulad ort,
  'S nach urrainn thu do dhìon,
'S ged robh thu sileadh tuirseach,
  Gus am fàs do shùilean blìon,
Thoir t' aghaidh 'n àird air flaitheanas,
  Iarr maitheanas gu dian,
Do gach neach riamh bu choireach
  Ri do tharruing anns an lìon.

Ged nach urrainn t' innleachd
  A toirt a dh' aon leum gus a' chòir,
Faiceam-sa gu 'n glac thu i,
  'N a tarsantas cho mòr ;
Ged dhean i a ceann a chrathadh riut
  Le spreaghadh, mar ni bò,
Na fuiling breug no eitheach dhi,
  'S an latha, mach o chùig.

Nach fhaic thu fear *Port-chamuill*,
  'G a do chronachadh o leisg,
Uaislean a' toirt misnich duit,
  Ged nach téid mis ni 's faisg ;
Ged robh na ceudan turraban,
  Ad chulaidh 's i air faist,
'S ann ortsa thig na pàisteachan,
  Gu pàigheadh 'n airgid-bhaist.

'S ann diubhsan tha am Foirbeiseach,
  Thug tairgse gu do leòn,
'N uair fhuair thu rian air cìoslachadh,
  Gach miann a bh' ann gun chòir,

'N uair dheanadh e *protestigeadh*,
  Gu t' fhaicinn-sa bhi pòst',
Air chor 's gu 'm biodh tu t' aparan
  Aig peacaich an tigh mhòir.

'S h-aon eile dhiubh a' bhana-Mhorair,
  'S e dearbhta gur h-i rinn,
'S a' chuideachd gu do ghlacadh,
  Ann ad lapachas le foill ;
Bean thoimhseil, thapaidh, thàbhachdail,
  Rug, 's a dh' àraich clann,
Gu 'm b' fheumail dha do chéile-s' i,
  Gu bréid chur air a ceann.

Nach fhaic thu 'm baiteal Tòmasach,*
  Air fòghnadh thoirt do chus,
Cha 'n fheàrr am baiteal Tormaideach,
  Gu bristeadh arbh' is lus ;
Feuch gu 'n cleachd thu argumaid,
  A dhearbhas air a bus,
Nach robh i riamh an comunn,
  Ris ni 's comasaich' na thus.

Chaile chrosta, ghròcach, chraosach,
  Ann an trod 's an gaorrtachd beoil,
Breugach, briste, gearrasanta,
  Do gach neach a dh' fhalbhas fòd ;
'S tu 'n urra choimheach, mhi-rùnach,
  Thug dùlan grid gach seòrs,
'N uair mhùch thu 'n t-at le glùineagan,
  Air aisinn brù Nic-Leoid.

* Tomas agus Tormaid, dithis fhear bha ainm eadar iadsan agus a' bhean og so roimhe.

## ORAN MU 'N CHARAID CHEUDNA,

**Air do 'n bhoirionnach bhi fuidh fhior dhroch cliu, agus i leth-tromach, 'n uair a dh' iarr i posadh, b' aill leis a bhana-Mhorair thoirt air a' mhinisteir am posadh a dheanamh gun eigheach-eaglais, gun dail 's am bith eile. Dhiult am ministeir (Mr. Murcha Mac Domhnuill,) so a dheanamh air a h-ailgheas, gus an tugadh am boirionnach suas athair na cloinne, 's gu 'n cronaichteadh i an lathair a' choimhthionail 's an eaglais. An sin chuir a' bhana-Mhorair fios air Siorramh na duthcha (Mr. Foirbeis), gu eagal a chur air a' mhinisteir le bagraibh lagha. Chuir am ministeir suarach esan mar an ceudna; agus thug e air a' bhoirionnach, mu'n d' rinn e am posadh, seasamh an lathair a' choimhthionail; 'n uair a chronaich e gu geur araon ise, agus na h-uachdarain a bha 'g a dion. Anns an oran so, tha 'm bard a' seasamh gu daingean air taobh na corach, agus a' toirt geur-chronachadh do na h-uachdarain a bha dion na h-eucorach.**

Gu 'm bheil mulad air m' inntinn,
Ged nach urrainn mi 'innseadh,
Mu an naidheachd so chluinntear di-dòmhnaich.
Gu 'm bheil mulad, &c.

'S olc leam propachan dùthcha
Bhi 'n am proctairean ùra,
Cumail stoc tha do-lùbaidh o stòladh.
'S olc leam propachan, &c.

Feumaidh 'm *Parson* bhi dlùthadh,
Ris gach freasdal a 's ùire,
Ni 's lugh na stopas an fhiùchd-s' air an t-eòlas.
Feumaidh 'm *Parson*, &c.

Ach ma stopas an fhiùchd sin,
Air gach freasdal a 's ùire,
Canaidh 'n reachd-fhear nach fiù e a chòta.
Ach ma stopas, &c.

'N uair bhios focalan Cùbaidh,
Trom air lochdan na Cùirte,
'M fear nach rachadh g' a ùrnuigh, bhiodh *nòt* aig'.
'N uair bhios focalan, &c.

'N uair ni buachaillean sabaid,
Bidh deadh uair aig a' mhadadh,
Gus na h-uain a chur fada o 'n cròitibh.
'N uair ni buachaillean, &c.

'N uair bhios an lagh is an riaghladh,
Leum an aghaidh na cliara,
'S e sin roghainn luchd-fiaraidh na còrach.
'N uair bhios an lagh, &c.

'N uair bhios neart an lagh' shìobhailt,
Cumail Sheiseanan dìomhain,
Bidh gach dara neach dìolain 's bhios pòsd' ann.
'N uair bhios neart, &c.

'N uair bhios goibhlean na teaghlaich,
Gun an cinn bhi r' a chéile,
Tuitidh mill orra féin a ni breòit iad.
'N uair bhios goibhlean, &c.

'S e na rifidean fuasgailt',
Is na dosachan buarant',
Ni 'n guth critheanach, fuaimneach, neo-cheòlmhor.
'S e na rifidean, &c.

Mar is faide 'g an sgaoil sibh,
Le bhur n-aignidh neo-aontail,
Ni sibh aideachadh dìleas de 'n neo-ghloin'.
Mar is faide, &c.

Chuid a 's glaine de 'n fhaobhar,
Gheur, chanalach, chaoineach,
B' olc an airidh am maoladh 's an òtrach.
Chuid a 's glaine, &c.

'N uair bhios an amhuinn a' fàs ruinn,
An sruth ag àt anns na h-àthan,
Théid an trostanach làidir i 'n ònar.
'N uair bhios an amhuinn, &c.

A luchd ar teagaisg 's ar riaghlaidh,
Fanaibh ceart ann bhur ciallaibh,
'S nach 'eil neach ann fuidh Dhia gu bhur seòladh.
A luchd ar teagaisg, &c.

---

### ORAN DO DH' FHEAR FAOIN, FATHANACH, BHA 'S AN AITE.

'S EIGIN dhomhsa dol a dh' innseadh,
Ged nach caomh leam a bhi toirm,
Gun deachaidh es' a chur 's na laos-buic,
O nach fhaodtadh 'chur 's na tairbh.
'M faic thu bagan an dubh chladaich,
Sud na bh' againn air son tairbh;
'M faic thu bagan an dubh chladaich,
Sud na bh' againn air son tairbh.

O 'n tha Ealasaid 'g a àrach,
Chuir i 'n gàrlaoch ud fo bheirm,
'S e dh' fhàg measail e 's na h-àiteachs',
A lughad 's a bh' ann gu dàir do thairbh.
'M faic thu bagan, &c.

Ged tha meanmuinn ann gu riastradh,
Le teas biadhaidh bhi 'n a ghairbh,
B' fheàrr leam reang a chur 'n a earball,
Na 'n te dhearg a chur 'n a sheibh.
'M faic thu bagan, &c.

Fòghnaidh ainmeachadh le bruidhean,
Gu clann nighean chur am feirg ;
'S feàrr duit fanadh 'n *Coire-Chòrnaich*,
Gus an gabh do chrògan meirg.
'M faic thu bagan, &c.

Shiubhail e gus na h-uile inighean,
Eadar *Mioghradh* 's taobh a' *Phairbh*,
'S ann aig inighean Iain Ghobha,
Fhuair e chobhair a bha soirbh.
'M faic thu bagan, &c.

---

### ORAN LEANNANACHD.

Thog na suiridheich buailteirean,
Och, faillin o,
Is bha iad bristeadh bhualaidhnean,
Och, faillin o.
Ged bhiodh an amhuinn 'n a caoir,
Is *Alld-a-chraois* bh shuarach e,
Cha bhiodh iad saor 's a' ghruagach ud,
Och, faillin o.

Thàinig mi-sta maslaidh orr',
Och, faillin o,
Dhol a sìos 's nach fhac iad i,
Och, faillin o.
'N uair thàinig an oidhche dhorcha,
Cha robh falbh nan casan aic,
Aig leathad *Alld-an-Fhaslaghairt*,
Och, faillin o.

A chléirich na bi fachainteach,
Och, faillin o,
'S mise 's measa càradh dheth,
Och, faillin o.

'N t-àit an d' rinn an nighean tuiteam,
Chaill mi cupall làiridhnean,
'S feumaidh tusa 'm pàigheadh dhomh,
  Och, faillin o.

'S mòr am mealladh òigheanan,
  Och, faillin o,
'M fear nach cum a bhòidean riu,
  Och, faillin o.
'S e mo bheachd nach fheud mi earbsa
Ann an cealgair òganaich,
Cho maith ri balgair òtraich,
  Och, faillin o.

Fhuair mi mach do chealgaireachd,
  Och, faillin o,
Ann an deireadh bargain riut,
  Och, faillin o.
'N uair ràinig mi 'n t-àite coinnidh,
Dh' fhàs an duine feargach rium,
Ach thog an cuilean earball rinn,
  Och, faillin o.

---

## ORAN MAR GU 'M B' ANN LEIS AN TE CHEUDNA,

**Ach an deigh do 'n fhleasgach cul chur ris an inighean, bha cuilean coin a bhuineadh dha, daonnan 'g a leantuinn.**

*Luinneag.*-Sìos do'n mhuileann, nuas a' chulaidh,
    Triallaidh an cuilean as mo dhéigh;
    Sìos do'n mhuileann, nuas a' chulaidh,
    Triallaidh an cuilean as mo dhéigh.

THA iad uile toirt a' ghàir domh,
  Mu 'n chù bhlàr bhi as mo dhéigh;
Ach 's ro dhuilich leams' a mharbhadh,
  'S a chaoidh cha 'n fhalbh e uam leis féin.
    Sìos do 'n mhuileann, &c.

Cuiream fios gu Do'ull Friseil,
Gu bheil mis a' sileadh dheur,
'S mur faigh mi tuille' da sholaidh,
Fanadh *Bóini* aige féin.
Sìos do 'n mhuileann, &c.

Ach ma 's dealachadh e, *Bhóini*,
Mìle beannachd ann ad dhéigh ;
Tha do nàdur càirdeach, tairis,
Sud am beul nach d' aithris breug.
Sìos do 'n mhuileann, &c.

Cha 'n ioghnadh mis a bhi feargach,
'N uair chaidh m' ainm a chur an céill,
Anns an *list* aig Maighistir Murchadh,
Sgrìobh iad fear-chù bhi mo dhéigh.
Sìos do 'n mhuileann, &c.

---

### ORAN

**Do dh' fhear ann am braighe na duthcha, bha suiridh air Iseabail Guinne, agus mas fior am ard, gu 'n robh am muillear agus an gobhann a' suiridh oirre mas an ceudna.**

O NA thàrladh thu làidir, foghainteach,
Tha thu 's an àit anns am fàs an cobhartach,
Bi taghadh chàirdean gu bràth ni cobhair duit,
'S thoir leat am pàist ud mus tàir an gobhann i.

O na ghluais thu a suas an toiseach leath',
Gun toir na h-uaislean duit duais mar choisneas tu ;
Thig bagar cruaidh o cheann shuas an loch thugad,
'M faic thu 'm fear ruagh ud, 's cha d' fhuair e tocharadh.

Bithidh Coinneach càirdeach gu bràth do 'n
urra sin,
Is gheibh thu 'n làir ud air fàn bad *Shuirigill*,
Ged robh iad gruamach mu 'n cuairt a' mhuilinn
riut,
Cha bhleith thu càrt as nach pàigh thu gioll-
aidheachd.

Ged robh iad gruamach mu 'n cuairt a mhuilinn
riut,
'S ged chum iad stròic riut, cha mhòr an cun-
nart e ;
Ged robh thu salltair an call 's an giollaidh-
eachd,
Do 'n fhear sin gràinne nach pàigh na Guinnich
deth.

---

## ORAN DO 'FHEAR CHAIDH A SHUIRIDH DO GHRUIDI,

**Agus an uair chaidh sin 'n a aghaidh, tha 'm bard toirt comhairl' air taoghal rathad taobh na Gaineamhaich, far am bheil bargan a 's ro fhearr na ann an Gruidi.**

CHAIDH e null do *Ghruidi*,
Le dùil a bhi réidh,
Cha d' rinn iad idir taobh ris,
Ach dù-'bhreith gun fheum ;
Cha tugadh Iain òg dha
A nighean féin ri phòsadh,
'S cha mhodha bheireadh Seònaid da
Còmhnadh do 'n spréidh.

Ged tha sùil aig Seònaid
An còmhnuidh 's an spréidh,
'S mòr a b' anns an t-òigean,
'N a dhòirneineach treun ;

Tha ceàird ro mhàith air eòlas,
'S gur buaine sud na òr dha,
'S feàrr e na beagan stòrais,
Le tòir-iasg gun fheum.

Thig rathad taobh na gaineamhaich,
Far 'm bi 'n seanachaidh a chaoidh ;
'S minic bha e 'm *Boralaidh*,
Bha sealbhach air nì :
Tha nighean aig Mac Hùistein,
Cho maith 's a tha 's an dùthaich,
'S ma gheibh thu i ri phùsadh,
Cuir cùl ris gach maoi.

---

### ORAN

**Do fhear a thainig greis mhor d' a aois, agus a bha 'n a bhantraich; agus do shean nighean, nach do phos riamh, 's a bha 'n a banachaig mu thigh Mhorair Mhic-Aoidh, 'g a luaidh ris.**

'S ANN mu Eilispi dhealbhach,
Fhuair mi seanachas an dé,
Gu 'n robh mac Hùistein 'Ic Thoramaid,
'N rùn falbh as a déigh ;
Bhean as gasda tha 'n Alba,
Gu bhi 'n a banachaig aig spréidh,
'S duine 's gleust' a ghlac armachd,
Dhol a mharbhadh an fhéidh.

Tha e dearbht' anns gach talamh,
Gun choisinn Eilispi 'n còrr
Air gach banachaig a chunntar,
Eadar *Tunga* 's an *Stoir ;*
Tha e dearbhta mu companach,
O no dh' ionnsaich e òg,
Gu 'm b' e taghadh gach duin' e,
Ghlac gleus, no gunna 'n a dhòrn.

Gu bheil greim do dhà cheàird ac',
  Gur mòr is feàrr e na 'n t-òr,
'S maith an toimhsean sin da-san,
  Nach do thach e pàisteachan òg ;
'S maith a' chall do fhear teaghlaich,
  A fhuair chloinn 'n uair bu chòir,
Tè chumas ris, 'n uair bhios fonn air,
  'S nach tarruing tròm air r' a bheò.

'S e mo bheachd air bhur bargan,
  Gu 'm bi e sealbhach gu leòir,
Cha tig gainne gu bràth oirbh,
  Do dh' ìm, a' chàise, no dh' fheòil ;
'S e sud turus a 's ciallaich',
  Rinn duine riamh a bha pòst',
'N ath bhean théid e a' dh' iarruidh,
  Gun bhi neo-chiallach, na òg.

Smuainich mise gu 'm b' fheàrr dha,
  Dol g' dearbhadh rè seal,
Dh' fheuch nach deanadh i dì-meas
  Air fear bha 'n saoghal cho fad ;
Cha d' fhuair i duine cho cuimseach,
  Thilgeadh urchair air geal ;
Ach an t-urram do *Shannsaid*,
  Mu 'n do chaisg a' bhantrach a ghoil.

Fhuair thu taghadh do dh' armaibh,
  Dhol a' shealgach an fhéidh,
Fhuair thu gunna bha bòidheach,
  Is bu sheòlt' air a gleus,
Thug e trom chun a chridhe,
  Do 'n chlaisich bhuidhe aige fhéin ;
Is thug e seana chlaiseach Bhiogais,
  Do 'n fhear bu sgiobailte leum.

Gu 'n d' fhuair Uilleam dha féin iad,
Airm allail gu tilgeadh nam fras,
Fùdar fìor làidir séidmheach,
Sàr-bhuilleach, gràn-mheallach, glas ;
Laoch apar, is lùth's acfuinneach,
Gu triall air aghairt 's air ais ;
'S glé mhaiseach 'n làmh gaisgich 'n am seasa
'N ceann fàs-ruith seana-chlaiseach bhras.

---

### ORAN DO MHAIGHISTIR-SGOILE, A LEAN NIGHEAN OG DO 'N TOBAR.

*Luinneag*.-'S grànd' an togar, Sheumais, thug thu,
'N àird do 'n tobar 'n robh am bùrn ;
'S grànd' an togar, Sheumais, thug thu,
'N àird do 'n tobar 'n robh am bùrn.

CHA 'N 'eil litir anns a' Bhìobull,
A 's trice chi thu le do shùil,
Na na h-ainmeanna bh' aig Céitidh,
Anns an léine bh' air a glùn.
'S grànd' an togar, &c.

Nach bu ghrànd' an sealladh, *Domni*
'G éiridh lomnochd as a' chùil,
Ged bha bhriogais aige leathann,
Bhris an leathair bha 'n a cùl.
'S grànd' an togar, &c.

'S ann bha sinne 'g a do chleachdadh,
Mur gu 'm biodh ann *Parson* ùr,
Cha b' e gnàth-fhocail Sholaimh
Bha air t' aire dol do 'n bhùrn.
'S grànd' an togar, &c.

## ORAN DO DH' IAIN MAC-AOIDH,

**Ris an abradh iad Iain Mac Dho'ill Sgeireidh, no Iain Mac Dhomhnuill.**

GED fhuair thu a mhàileid,
Leis an d' thàinig O'Brian,
Cha bu mhiste do nàmhuid,
Ach 's mòr a b' fheàirde do Thriath;
'N uair a théid thu gu cràbhadh,
'N déigh cur t' fhàrdoich air rian,
Feuch an cuimhnich thu Teàrlach,
Gus an tàinig an cliabh.*

Thàinig ionmhas am fuadach,
Thar a' chuan anns an luing,
Ged tha pàirt do na fhuair e,
Nach bi buaidh air a chaoidh,
Cha 'n 'eil dha-s' ann ach bruadar,
Dh' fhalbh am fuaim ud le gaoith,
Mach o 'fhàgail am buaireadh,
'S ann thuit a' bhuaidh le Mac-Aoidh.

'S i mo bharail ort Iain,
Nach d' rinn thu eitheach ro mhòr,
Ged a mhionnaich thu 'n *Tunga*,*
Nach do chunnt thu an t-òr;
Seall air t-ais air na tìoman,
'N robh teachd-an-tìr anns na clòir,†
'S feuch 'n do ghleidh thu do 'n chrabhach,
Na cheannuicheas Dabhach an *Stòir*.

* 'N uair a ruaig Caiptein O'Brian a stigh do chaolas *Cheanntaile*, an soitheach Frangach thainig le airm 's le airgiod dh' ionnsuidh a' Phrionnsa, fhuair Iain MacAoidh so lan na laimhe dheth; ach 'n uair a bha e deanamh meudmhoir as a bheartas so, thugadh an aire gu 'n robh an t-or aige, agus thug am Morair MacAoidh uaith uile gu leir e.

† Bha e 'n a chubair.

B' fhurasd Iain a riarachadh,
Ann an cliamhuin do 'n òigh,
Gus 'n do sgiùrsaig O'Brian air,
Làn cliabhain do dh' òr;
'S dearbh nach tugadh e 'n dràsd i
Do mhac tàileir tha beò;
'S cha dùraichdeadh 'màthair i,
Do mhac Nèill 'Ic Dho'uill òig.

Ged a bhiodh sibh 'g a riaghladh,
Còrr is bliadhna do dh' aois,
Ged théid a nighean ni 's ciallaich',
Théid an cliabhan ni 's ìls';
Ach na 'n deònaicheadh Iain
Màm á meadhon a' mhaois,
A toirt do dhuine, cia òg i,
Cha chaill i ròinnean d' a prìs.

---

ORAN AIR CUAIRT SHUIRIDHE.

'S ANN an *Tuaga* so fhuair mi uair eiginn cùirt,
Nach cualadh luchd-bùird, is nach cluinn;
Fear do luchd an sgrìobhaidh, 's e tighinn ann mo dhàil,
Cha ghaol sud gun phàigheadh d' a chinn;
Bhiodh 'n àrd-leabaidh fàsachail, 's càrt os ar cinn,
Bhiodh Hùistean 's an lùb, 's cha b' e chùlaobh bhiodh ruinn.——Fal dal dà, rì re ri rà.

'S ann an *Tunga* so dh' fhàg mi an stàirneineach caol,
D' a 'm b' àbhaist bhi ann 's gach cùirt,
Le Seumas cha dàn' thiginn do 'n àite bheil mi,
*'S nach tàir* mi bhi saor dhiubh nan triùir.

Sanndaidh dùr, 's an Granntach ciùin,
'S b' e m' eudail an cléireach 'n uair dh' éirich e leam.
Fal dal dà, rì re ri rà.

'S suarach an duais domh na fhuair mi do d' ghràdh,
Air son tuaileis bha càch a cur sgaoilt',
Ged tha thu 'g a mo bhiadhadh le fior-fhocal fuar,
Cha d' iarr mi 's cha d' fhuair mi do ghaol,
Ged a ghluais mi gu saor leat a nuas as an tìr,
Gheibhinn suairceas nan daoine mu 'n cuairt *Lios-nan-craobh.*
Fal dal dà, rì re ri rà.

Air ghaol beagan saors' thug e sgrìob leis na mairt,
Gus an d' ràinig e mach gu *Crìobh,*
'N uair thàireas na saighdearan greim air 's a' phreas,
Cha tàir e thigh'nn as uath do sgrìob;
Bidh Mairiread a' rànail 'n déigh Mhurchaidh àluinn,
Gun ghreim deth a thàrsuinn, 's cha 'n fharmad le càch i.
Fal dal da, rì re ri rà.

'N uair chluinneas mi 'n tap-dubh a' seinn trom,
Commanndadh shaighdeirean, 's an fheachd,
'S e ni ceol do 'n druma ann mo chluas,
Bhi 'g earbs' ann am bruadar gu 'm faic
Air maduinn an ath-là, 'n uair chluinneas mi 'n *trabhàilli,*
Dùisgidh mi do dh' aona-chuid le trom-chion *mo ghràidhse.*
*Fal* dal da, rì re ri rà.

## COMHAIRLE DO FHLEASGACH OG,

**Gu cuimhneachadh air a leannan aig an tigh, 's e bhi dol do Shasunn le spreidh gu feill.**

A Rob 'Ic Eachainn, ma théid thu Shasunn,
Gheibh thu mharcaid fo do cheann,
Cuir làmh 'n ad phòcaid, is cuimhnich Seònaid,
'S aithnicheadh 'còmhdach gu 'n robh thu ann.
Cuir làmh 'n ad phòcaid, &c.

Na tugadh géireineachd mu na spréidh ort,
Gu 'n caill thu 'n t-eud sin a dh' fhàs 'n ad
cheann,
Le comhairl' dhìlsean no taine nithe,
Na tréig do ghaol ged a bhiodh sibh gann.
Le comhairl' dhìlsean, &c.

Tagh a' ghruagach, do réir a buadhan,
Mu 'n tagh thu 'm buar, ged a bhiodh e ann;
Thig gillean treubhach troimh iomadh éigin,
Mar theine séideadh á éibhle gann.
Thig gillean treubhach, &c.

Ma ni thu 'm pòsadh, mar thriall thu 'n tòs e,
Cha chan neach beò riut gu bheil thu meallt';
Bheir creidimh còir dhuit tre ghainne stòrais,
Gu 'n tig an còrr ort mar thig a' chlann.
Bheir creidimh còir dhuit, &c.

Ma ni thu caochladh o 'n tè a 's caomh leat,
Cha bhi thu sìthicht' ged fhaigh thu meall;
Cuir seòl air bargan, 's bi beò an earbsa,
Gu 'n tig an sealbh air a dhara ceann.
Cuir seòl air bargan, &c.

### ORAN DO MHAIRI, NIGHEAN DO'ILL 'IC UILLEIM OIG, AGUS D' A LEANNAN.

*Luinneag.*—Mhàiri, ud, ud, ciod a thainig riut,
Nach deach' thu do Sgianaid ;
Mhairi, ud, ud, 'n e nach tig riut,
Croman no cas-dìreach.

Ma tha thu crìochadh dhol a phòsadh,
Tè ni 'n croman is an t-òtrach,
Màiri Ni' Do'll 'ic Uilleim òig,
Gur maith is eòl di 'n gnìomh sin.
Mhairi, ud, ud, &c.

Ciod e bhur barail de an òlach,
Nach gabhadh ise 'n déigh òrduigh,
'N déigh a deasachadh an tòs,
Le còcair Mhorair *Mhioghraidh.*
Mhairi, ud, ud, &c.

B' fheàrr duit an fheòil a bh' air fuaradh,
'S ann le còcair nan daoin' uaisle,
Na 'n ròst a thabhairt o 'n bhuachaill,
Tha shuas aig ceann *Ridh-mhichi.*
Mhairi, ud, ud, &c.

---

### ORAN DO BHARBARA MUILLEAR.

Tapadh leat a Bharb'ra,
Gur h-ainmeil thu air a' cheàird,
C' uim' an gabhainn fearg riut,
'S nach earbainn asad ni b' fheàrr ;
Bha thu o do leanabas,
Ad shearbhlachd am beul nam bàrd,
*B' annsa leat* na searmon,
*Droch* sheanchas mu dhéighinn chàich.

B' fhasan leat bhi màbadh,
'S a' càineadh gach neach air bith,
'S a' gabhail air do mhàthair,
Gu h-àraidh air son a' chruibh,
Ged nach d' fhuair i pòsd' thu,
Bu chòir duit bhi gabhail rith,
Toirt eisimpleir do 'n òige,
Mus b' eòl doibh leith'd sin do chluich.

Bha do sheana-mha'ir sanntach,
'S bha clann aic' ri dà-fhear-dheug,
'S do mhàthair cha diùltadh i,
Aon fhear mach o fear féin ;
Gur e tùs do bhargain,
Chuir fearg air Seisein, 's air Cléir,
Mach o *maitse* Màiri,
Ciad gràin oirbh uile gu léir.

Bha do mhàthair dìolain,
'S na strìopaich do chaile mhòir,
'S fhuair i thusa riataich',
Ri siabair do bhalach còrr ;
'S iomadh latha cianail,
A phian iad i air an stòl ;
'S fhuair thusa beathach bìogach,
Gu rianail mu 'n robh thu pòsd'.

Bharb'ra, gabh gu stòlda,
'S gu 'n phòs thu do nighean féin,
'S i uaite fo chleòca,
Le òrdugh nach deach' a leum ;
Do mhàthair, 's do sheana-mhàthair,
Margaid, agus tu féin,
Gur h-ioma' latha ainigidh,*
A *ghairm*eadh bhur n-ainm aig Cléir.

* Aingidh.

'S e liuthad poca bunndaist,
Is annlan a chaidh do 'n àit,
Chuir a' chaile phlumbach,
Gun bhunntamas mach o chàch ;
'S e MacCullach sgrungach,
Gheall cunntas thoirt as a h-àl,
Cha bhi neach ag ionndrain,
Na trompaid 'n uair gheibh i bàs.

Tha sibh 'n comain Hùistein,
Gu cliù na fhuair sibh do dh' àl,
Thug e bhur ceud inighin,
'S a h-imrich, a null thar sàl ;
Bhiodh i mar bu dual d' i,
Mur b' e luaithead chaidh e 'n a dàil,
Thog sibh ann am pump i,
Le iunstramaid dubh nan spàl.

'S tha mo thruas ri Seumas,
O na chaidh thu eadar e 's fraigh,
Le olcas do ghnìomh'ran,
Le di-meas is deanamh spleagh ;
Choimeas mis a' bhaobh ud,
Ri long is olc air a feadh,
Ceann h-urad a' pumpadh,
'S a rumpull 'g a leigeadh stigh.

---

**ORAN**

**Do phaistean a' bhaird fein, 's do phaistean coimhearsnaich a bh' aige; cuigear ghillean bhi aig a choimhearsnach, agus cuigear nighean aige fein. Bha 'n duin' eile 'n a bhreabadair.**

*Luinneag.*—Hi ri choll o bhi h-iùraibh o,
Hi ri choll o bhi h-oirionn o,
Hi ri choll a bhi h-iùraibh o,
Thòmais, bi cuir t-iùlas oirnn.

GUR buidheach mi do Iseabail,
Ged dh' fhalbh i 'n dé gun fhios domh uam,

Thug Barb'ra Muilleir misneach dhi,
'S tha dùil 'am fhéin nach misd' i sud.
Hi ri choll o bhi h-iùraibh o, &c.

Dearbh cha b' aobhar-caoinidh dhuit,
Ged chaidh thu dheanamh còbhrach ri,
Gun chuir i anns na gabhraidh thu,
Ciod fhios nach toir i Tòmas duit,
Hi ri choll o bhi h-iùraibh o, &c.

Tha m' inighinean-sa gun ionmhas ac',
Ri gnìomh na tuath 'g an ionnsachadh ;
Ma tha do mhic-s' 'g an sanntachadh,
Thoir leat iad fhad 's a chunntar iad.
Hi ri choll o bhi h-iùraibh o, &c.

Gach cupull mar bhios diongmhalt' diubh,
Na caithear tìom an dìomhanas ;
'S feàrr an cur do shìolachadh,
Na olc sam bith a ghnìomh'rachadh.
Hi ri choll o bhi h-iùraibh o, &c.

Tha mis' a' faicinn fìor-mholtach,
Nam fleasgach ud a mhiannaich sibh ;
Cha chuir luchd-ceàirde mio-thlachd oirbh,
Oir fighidh iad na shnìomhas sibh.
Hi ri choll o bhi h-iùraibh o, &c.

Gur fortanach mo phàisteachan-s',
Bidh Seòras leis na spàlan aic',
Bidh crodh is eich air àiridh aic',
Bidh biadh maith prais is làgan aic'.
Hi ri choll o bhi h-iùraibh o, &c.

Bidh 'n fhuin' aig Beataidh Sutharlan,
'S bidh Barb'ra deanamh bruthais duinn ;
'S bidh Seumas a' cur subhaich' oirnn',
*Ri feala-dhà*, mar dubhairt iad.
Hi ri choll o bhi h-iùraibh o, &c.

Tha suiridheich cur ri briosgantaich,
Na th' eadar so is *Ruspan* diubh ;
'S e 'm fear a thig gu piseach dhiubh,
'M fear a 's breagha siosta-còt'.
Hi ri choll o bhi h-iùraibh o, &c.

Ge tapaidh 'n suiridheach eileineach,
Le peitidh dubh na *Canainich,*
Gu 'm faigh i fear 's a' bhaile-sa,
Air bheil fhad 's a leud do bhealabhaid.
Hi ri choll o bhi h-iùraibh o, &c.

Cha 'n ioghnadh dhi bhi eagalach,
'N uair thig na suiridheich fagus di,
Seumas gliongach, cnag-shuileach,
Is Uilleam puinnseach, rag-bheartach.
Hi ri choll o bhi h-iùraibh o, &c.

Cha toir mi stocan fada dhuit,
'S lughad an àireamh th' agam dhiubh,
Tha fortan gu bhi fagus duit,
'N uair gheibh thu Seòras Breabadair.
Hi ri choll o bhi h-iùraibh o, &c.

Ged chaillinn féin an t-àl tha 'n sud,
Dearbh cha bu mhòr an càs leam e ;
Na 'm biodh rian do chàch agam,
Gu 'n gabhuinn fear do Mhàiri dhiubh.
Hi ri choll o bhi h-iùraibh o, &c.

'S fleasgaich tapaidh, seanagar, iad,
Is goididh iad am meanbh-chrodh di,
Na 'n tugainn òrd no teanachair di,
*Gu 'n spadadh* Màiri 'n eanachainn asd'.
*Hi* ri choll o bhi h-iùraibh o, &c.

## ORAN GAOIL,

**Am Bard 's am Fleasgach a' comhradh.**

*Luinneag.*—Hillin ò ro, a Mhargaidh bhàn,
Hillin ò ro, gur tu mo ghràdh,
Hillin ò ro, ho roch ò ro,
'S hillin ò ro, a Mhargaidh bhàn.

Tha fleasgach òg ann so gu tinn,
'S a dh' iarruidh 'shlainte, chaidh e do 'n bheinn,
Cobhair àraidh a dheanadh stà dha,
'S cha 'n 'eil e 'm fàsaichean no 'n glinn.
Hillin ò ro, &c.

Chuir iad léigh 'n sin os a chinn,
Cha d' fhuair e sgeul, ach gun robh e tinn,
Galar caithteach, gun chron ri fhaicinn,
A dh' fhàg mi-thaitneach dha muir is beinn.
Hillin ò ro, &c.

'S galar dùthchasach do dhuin' òg,
Saighead *Chupid* a bhi 'g a leòn,
Ma tha do shùil-sa ri maighdean chliùiteach,
Faigh air do thaobh is bidh tu beò.
Hillin ò ro, &c.

Cha 'n 'eil àicheadh na tha thu 'g ràdh,
Faodaidh m' aodan sud inns' do chàch ;
Tha mi 'n gaol, is cha bhi mi saor is e,
Ged a shaoileadh e dhomh am bàs.
Hillin ò ro, &c.

Gabh-sa 'n riaghailt th' aig ceud do chàch,
'S e a 's ciallaich' gu dhol 'n a dàil ;
An t-sùil a 's luainich' mu thaobh na bhuaile,
Is cead do 'n ghruagach bhi dubh no bàn.
*Hillin* ò ro, &c.

Ged 'eil an rian sin air tigh'nn fo 's àird,
Bheir mi mo bhriathar nach 'eil mi dha ;
'N uair bhios mi suiridh, 's mo chion do
dh' inighean,
'S e bhi 'g an iomlaid mo ghalar bàis.
Hillin o ro, &c.

Cha 'n 'eil thu 'n àit sin, mor phàirt tha beò,
Thug do 'n t-saoghal an gaol a 's mò ;
Pears is pàirtean, dreach is nàdur,
Cha 'n 'eil e dhoibh ach mar bhàrr an fheòir.
Hillin ò ro, &c.

Cha 'n 'eil mo bhuaireadh-s' am buaile chruidh,
No ann am *beautie* 's mi sealltuinn rith' ;
Cha 'n ann an dìleab a tha mo shìth-s',
Ach an tè a 's caomh leam gun ni 's am bith.
Hillin o ro, &c.

Air son nì cia b' e mhill a bhlas,
Innsidh tìom dha nach 'eil e ceart ;
'N uai dh' fhalbhas 'eudail, bidh 'ghaol a
dh' réis air,
Is c' àit' fuidh 'n ghréin bheil a réisd a thlachd.
Hillin o ro, &c.

Cha 'n 'eil do bhròn air an fhòd so tric,
Suiridh air gruagach, gun bhuar, cha ghlic ;
Tha bith air éigheachd le cuid, tha feumail,
Nach toir fear eud ach do réir a stuic.
Hillin o ro, &c.

Cha 'n e mar tha thu a 's feàrr a bhì,
Ged fhaigh thu pàirt ris am bi do shìth ;
'S e 'n gaol a 's àirde sin o 'n tig an t-eudach,
*Is leis na dhà* sin gu 'm fàg e 'chlìth.
*Hillin* ò ro, &c.

Fheara ògà, tha 'n ear 's an iar,
Bithibh bunntumach ann bhur ciall ;
Seallaibh 'n àirde ri pears is pàirtean,
Mus dean sibh làmh a chur anns a' chliabh.
Hillin o ro, &c.

---

## ORAN

**Do bhantrach duin' uasail araidh, aig an robh am Bard car geamhraidh 'n a ghille-muinntir, 'n uair nach robh e ach og, 's e bhi mi-thoilichte le cho cruaidh 's a bha a bhan-mhaighstir air.**

GU 'M bheil mis air mo phianadh,
Fad na bliadhn' anns an t-sabhull :
Tha gach rud a' tigh'nn teann orm,
'S tha 'n Teine-fionn fa mo chomhair ;
'N uair a shìneas mi crann dhi,
Gun ghin ann gu mo chobhair,
Cha dean Alastair puinc dhomh,
Le sìor chomh-stri a' ghobhainn.

'N uair théid am fodar thoirt dachaidh,
Is a steach chun na spréidhe,
Gu 'm bi ise 'g a shireadh,
Aig a' mhionad 's d' an léir dhi ;
Ma bhios bad ann gun bhualadh,
Ann am buaireadh gu 'n leum i,
'S gu 'm bi sud ann mo choinneamh-s',
Mur dean na bollachan éirigh.

Ma théid gràine dheth 'n diuchaidh,
No ma bheir luchag do 'n chailbhe,
Canaidh ise le as-caoin,
Gu 'm bheil rud as d' a cuid arbhair ;
Bidh mi féin is mo Chaiptein,
Ann an tarsunnachd shearbha,
'S ged nach fhaighinn ach fòrlach,
*Bhithinn* deònach air falbh uaith'.

'N uair a chunntas i suas dhomh,
  Na h-uile suanach is teadhair,
'S mise dh' fheumas bhi cuimhneach
  Mu na buill sin a ghleidheil ;
'N uair a shìn i le ruathar,
  Is mi shuas ann an cathair,
Ghabh mi aithreachas gàbhaidh,
  'S ann a dh' fhàg mi a gleadhar.

Ach na 'n tigeadh am foghair,
  Cha bhiodh draghais na sùist orm,
Cha bhiodh cùram á ceannachd,
  Ged nach biodh bonnach 's an duthaich ;
Cha bhiodh eadar a *Ghlais-bheinn*,
  Agus *Eas-coire-Dughaill*,
Ceum nach fhaodainn-s' a shireadh,
  Mar-ri Uilleam Mac-Hùistein.

Guidheam soraidh dhuit, Uilleim,
  Gu siubhal beinne do dhùthcha,
Bhithinn cinnteach á sealg,
  'N uair bhiodh tu falbh air do ghlùinean,—
'N uair a chluinnteadh do theine,
  Dh' fhaodtadh sgionan a rùsgadh,—
Chaill an cròcach a sheasamh,
  Ann an lasadh an fhùdair.

Agus Iain Mac Naoghais,
  Duine suidhichte, teann e,
Cha bu bhreugach m' a thimchioll,
  Ged a thiomsaichinn rann da ;
Duine foghainteach, sliosmhor,
  'S deas thig crios agus lann da ;
*Sùil* chinnteach ri gunna,
  *Do luchd*-tuinidh nam beanntan.

'N uair thig deireadh na bliadhna,
  B' e mo mhiann bhi 'n a chuideachd,
'S a bhi mar-ris na h-òganaich,
  Ghabhadh spòrs dhe na h-iongaich,
'S iomadh eilid luath, lomsgarr,
  A chuir do chuim-s'-sa o shiubhal,
Agus damh le do luaithe,
  Chaidh 'n a chuachaibh le bruthach.

---

ORAN DO DH' IAIN MAC NAOGHAIS 'IC UILLEIM,

**A th' air 'ainmeachadh anns an oran roimhe so. Bha e fein 's am Bard an uair sin, 'n an cairdean ro mhor aig a cheile; ach air dha-san bhi air faotainn o 'n Mhorair MacAoidh curam na frithe, agus am Bard bhi ro-throm air marbhadh nam fiadh, rinn e casaid air a' Bhard, agus thugadh gu mod e.**

An taobh stigh do thìom geàrr,
'S mi nach creideadh an sgeul,
Gur tu thogadh, ged bhiodh bàs féidh orm,
Na 'm biodh barrant air mo chùl,
No caraid agam anns a' chùirt,
B' i mo bharail gu 'm bu tu féin e;
Ach dh' fhàs an comunn sin cho searbh,
'S nach robh fhios a'm e a dh' fhalbh,
Tha mi cinnteach gu 'n d' rinn sealbh feum dhomh,
Freasdal fradharcach, teann,
A dh' fhàg goirid agus gann,
H-uile h-adharc air gach ceann beumnach.

Dhuine chridhe, glac fios,
Dh' aindeoin urram agus meas,
Nach 'eil romhad ach greis bhliadhnach';
Faodaidh fàillinn bhi an dràsd,
Fo do bhreitheanas air clàr,
Thàirngeas fathast anns an t-sàs cheudn' thu;

Chuir thu chuige le do chruas,
Daoine urramach, uails',
Nach do loisg am fùdar-cluais riamh orr',
Is cha 'n 'eil mionnan mu 'n bheinn,
Nach tig mallachd ort do 'n cinn,—
'S mòr am peanas sin, mar pill Dia e.

Pàirt de t' alladh gun bhreug,
'S faide mhaireas na do chré,
Réir do chomais, bha thu glé naimhdeil;
Chuir thu chuige le beum,
Ni bu liutha na thu féin;
Cha 'n 'eil samhuil duit an ceud nàbuidh.
An lagh a rinn thu gu geur,
Nis a bhuineas riut féin;
'S ann is coslach e ri céill Hàmain,
Bi-s' gu saoithreach rè seal,—
Ri bhi saor is an t-sail,
Sin 'n uair chi thu gur smal caimein.

---

### ORAN LEANNANACHD, EADAR GILLE IS NIGHEAN OG.

*Luinneag.*—Hillin is oho, bean-bhleoghain nan caorach,
Hillin is oho, bean-bhleoghain nan caorach,
Hillin is oho, bean-bhleoghain nan caorach,
Banachag nan gabhar 's bean-bhleoghain nan caorach.

THA mise 'n am bhantraich,
'S neo-shanntach mo cheum,
Toradh mo bhargain,
*Air falbh* gun dad feum;

'S cianail mo chòmhradh,
Mu 'n òigean a thréig mi,
Tha mi cho brònach,
'S ged phòsadh e 'n dé mi.
Hillin is oho, &c.

Tha mi mall-shuarach,
Mu bhuachailleachd chaorach,
O 'n dh' imich an tuathach
Suas uainn do 'n dìthreabh ;
Shil air mo ghruaidhean,
O 'n chuala mi rìreadh,
Nach robh am fleasgach
Cho seasmhach 's a shaoil mi.
Hillin is oho, &c.

Truagh gun bhi beartach,
A' faicinn mar dh' éirich,
Duin' agus bean
A chur aithn' air a chéile ;
Chrioch dhol air ais
Anns an t-seachduin 'n a dhéigh sin,
Tha mis' a' sìor stad
Gus an las an tein'-éigin.
Hillin is oho, &c.

Tha mac peathar m' athar
'G am fheitheal 's 'g am fhògradh,
Feuchainn a chomais,
Cur maill' air mo chòrdadh ;
Ged chuir e le 'charachd,
Seal mi do 'n Olaind,
Thig mi gu baile,
'S bidh Ealasaid pòst' rium.
Hillin is oho, &c.

ORAN AIR FLEASGACH OG,

'S a leannan air posadh fir eile, agus e fagail na duthcha.

Ho, gur muladach, trom, sgìth mi,
Dol do 'n tìr nach 'eil mi eòlach.
Ho, gur muladach, &c.

Thaobh na tè do 'm bheil mo roghainn,
Tha mi 'n dùil nach meallar oirnn i.
Thaobh na tè, &c.

'S maith a b' aithne dhomh chur an òrdugh,
'N rud a dh' fhàg an tòs cho mòr thu,
'S maith a b' aithne dhomh, &c.

Lòn an t-*Srath-bhig*, 's maith gu spréidh e,
*Bad-an-t-Sluichd* 'm bi féidh, is gabhra.
Lòn an t-*Srath-bhig*, &c.

Comhairl' ort, a Naoghais 'C Iain,
Pàirt de 'n mnathan tha iad gòrach,
Comhairl' ort, &c.

Cha seall iad ri car am buannachd,
Gabhaidh iad an uaill a 's bòidhche;
Cha seall iad, &c.

Ach bheirinn comhairl' ort mu 'n t-suiridh,
'S nach 'eil thu mu 'n iorghuill eòlach.
Ach bheirinn comhairl', &c.

Bi gu fearail, foinnidh, sgiamhach,
'S bi gu briathrach, bruidhneach, pògach,
Bi gu fearail, foinnidh, &c.

Na leig as a' ghlacadh mheann i,
*Ach còmhlaich* ann 's gach ceann do 'n chrò i.
Na leig as a' ghlacadh, &c.

Caith an aimsir sin gu dìomhain,
'S dean a gnìomh an déigh dhuit pòsadh.
Caith an aimsir sin, &c.

'N uair théid an crodh do na gleanntaibh,
Sin 'n uair gheibh thu cainnt gu leòir dhi.
'N uair théid an crodh, &c.

Leigeam cead, gu 'n trod, gun fhearg leat,
Fhir a dh' fhàg mo bhargan sgòdach.
Leigeam cead, gu 'n trod, &c.

Na 'm biodh bean r' a cosnadh 'n cruadal,
Cha bu tus' bu luaithe phòsadh.
Na 'm biodh bean, &c.

---

### ORAN LACHLUINN GHOIRID.*

*Luinneag.*—Dona sin, a Lachaidh ghoirid,
Fhuair mi fradharc air do chuing,
'S fachaint' thu na fear de 'n cheathrar,
Tha air aithris tha'n duthaich 'C-Aoidh.

Tha thu coltach ris an t-srianach,
Bhithear a' biadhadh anns an fhrìdh,
Fiacaill gheur, is casan gearra,
Sùilean geala, sròn gun ghaoith.
Donn sin, a Lachaidh ghoirid, &c.

* 'S e bha 'n so, fear beag, fathanach, bha 'n a sheirbhiseach aig duin' uasal an Catadh; agus air do 'n bhard bhi oidhche ann an tigh an duin' uasail so, dh' fheoraich Lachluinn d' a mhaighstir, Am b' e sud am bard a rinn "Oran nan Greisichean beaga;"—na 'n togradh e a leithid eile dheanamh dhasan, gu 'n deanadh e fein sud is so air a' bhard. 'N uair chuala 'm bard so, 's ann a ghrad-thoisich e air an oran.

'S truagh leam fhéin an tè thug gràdh dhuit,
Leis an fhàsach rinn an righ ;*
Ni thu clann, 's cha dean thu cosnadh,
'S aobhar-osnaich thu do d' mhnaoi.
Dona sin, a Lachaidh ghoirid, &c.

Ged tha es' 'n a dheanntaig mhisgeich,
Bithibh measail air a mhnaoi,
Oir tha ise maith gu cosnadh,
Ged tha croisean air a claoidh.
Dona sin, a Lachaidh ghoirid, &c.

Ach ma thionalar gu lach sibh,
'S gu 'n tig Lachaidh ann 'ur gaoith,
Sìneadh h-uile fear air fath-chainnt,
Sgiursar dhachaidh e g' a mhnaoi.
Dona sin, a Lachaidh ghoirid, &c.

'S iomaidh maighdean th' air an t-seasgach,
Eadar Catadh 's dùthaich-'C-Aoidh,
'S ma 's e Lachaidh 's seòrsa tairbh dhoibh,
'S beag an t-airgiod 's fhiach na laoigh.
Dona sin, a Lachaidh ghoird, &c.

---

### ORAN DO DH' IAIN MAC-AILEIN,

**Ceannaiche bha chomhnuidh an Cealldail, 's air nach robh mor mheas. Bha iomradh uine, an aite bhi 's a' chogadh latha Chuileodair, gur ann a ghabh e air fein bhi dall, air dha droch shuilean galarach bhi aige, 's gu 'n robh e falbh am measg nan saighdear a' cur ri fiosachd. Cha robh am bard ro chinnteach mu fhirinn na cuise sin; agus air an aobhar sin, anns an oran, tha fear, mar gu 'm b' ann, 'g a mholadh, 's fear eile 'g a dhi-moladh.**

'S ANN an *Cealldail* ud shuas,
Tha bodhaig na stuaim',
Cha 'n fhaicear gruaim 'n a mhalaidh.
'S ann an *Cealldail* ud shuas, &c.

* *Gillean* oga na duthcha bhi air dol do 'n arm.

Tha 'n t-òlach còir air iomadh dòigh,
Nach eòl duit Iain Mac-Ailein?
Tha 'n t-òlach còir, &c.

'S ann an *Cealldail* ud shuas,
Tha 'n triùcair gun uails',
'N sean dall ruagh gun onoir.
'S ann an *Cealldail* ud shuas, &c.

'S a rìgh, nach bu ghòrach,
Duit fhoighneachd am b' eòl domh,
Ròg-shùil Iain 'Ic-Ailein.
'S a rìgh, nach bu ghòrach, &c.

Na 'm faiceadh sibh e 'n *Dornach*,
No ann an *Ionmhar-Sheorsaidh*,
'S e sheasadh gu bòidheach, fearail.
Na 'm faiceadh sibh e 'n *Dornach*, &c.

Na ceannaichean mu 'n bhòrd,
'S na gloineachan 'n dòrn,
'S iad ag òl le Iain Mac-Ailein.
Na ceannaichean mu 'n bhòrd, &c.

Na 'm biodh sogan òil air,
Cha chreidteadh nach biodh 'n tòc air,
'S e sileadh dheòir le aileig.
Na 'm biodh sogan òil air, &c.

Gach ceannaich mu na bhòrd,
Cur corrag air a shròn,
'S iad a' spòrs mu Iain Mac-Ailein.
Gach ceannaich mu na bhòrd, &c.

Tha e ainmeil, cliùiteach,
Anns gach dùthaich,
'S mòr a mhuirn 's gach talla.
*Tha* e ainmeil, cliùiteach, &c.

Bithidh iomadh Baintigh'rn,
Labhart anns gach cainnt,
A' foighneachd Iain 'Ic-Ailein.
 Bithidh iomadh Baintigh'rn, &c.

Cha 'n 'eil Baintigh'rn an cùirt,
Chi boillsgeadh d' a shùil,
Leis nach b' fheàrr an cù d' a gearradh.
 Cha 'n 'eil Baintigh'rn an cùirt, &c.

'S olc buileachadh nan rann,
'S an tàlann a tha annt',
Ris a' cheap-shuileach cham 'g a mholadh.
 'S olc buileachadh nan rann, &c.

'S olc thoilleadh e do dhùrachd,
'S gu dearbh cha ruig do chliù air,
Oir choisinn e do d' dhùthaich onoir.
 'S olc thoilleadh e do dhùrachd, &c.

*Rebhiudhaig* e na trùpachan,
'S na reiseamaidean ùra,
Eadar Teàrlach 's an Diùc, an *Cuileodair*.
 *Rebhiudhaig* e na trùpachan, &c.

Bha 'n sluagh an sin gu léir,
Gabhail truais ris mar fheumnach,
'N dùil nach bu léir do 'dhà ghlog-shùil.
 Bha 'n sluagh an sin gu léir, &c.

Fiosaich' breugach nan lùb,
Deanamh sgéil air gach taobh,
Eadar Teàrlach 's an Diùc, an *Cuileodair*.
 Fiosaich' breugach nan lùb, &c.

## ORAN AN TOBAIR RUAIGH,

**Am bard bhi air oidhche ann an Ruspan, 's e air deoch iarruidh, 's ann a thug iad dha, ann an iomrall, uisge salach; agus an te a thug dha e ag radh gur ann as an Tobar Ruagh a thug i e.**

*Luinneag.*—Sud e 'n tobar ruagh,
So e 'n tobar ruagh,
Sud e 'n tobar ruagh,
'S truagh an t-uisge th' ann.

'N uair a fhuair mi 'n t-sùileag,
Cha robh h-àileadh cùbhraidh,
'S ann a tha mi 'n dùil,
Gur h-e am m—n a bh' ann.
Sud e 'n tobar ruagh, &c.

Anns an tobar rapach,
Chladhaich iad 's na leacaibh,
'S ann tha e ro choslach,
Gur tric an c—c 'n a cheann.
Sud e 'n tobar ruagh, &c.

Tobar Uilleim Chorbaid,
Tha e cheart cho searbh dhomh,
Ris an tobar dhearg ud,
A rinn Margaid meallt'.
Sud e 'n tobar ruagh, &c.

An tobar a tha fodhaibh,
Cha 'n ioghnadh e a bhreothadh,
Bha i féin 's an Reothach,
Deanamh 'n gnothuich ann.
Sud e 'n tobar ruagh, &c.

'M *fear* sin deur a leiginn,
*A tobar* na creige,

Oir 's ann ann tha Peigidh
'N còmhnuidh leigeadh bh—m.
Sud e 'n tobar ruagh, &c.

---

### ORAN NA CARAIDE BIGE.

THA dithis anns an dùthaich-s',
Tha triall dhol a phùsadh ;
'S gur beag an t-aodach ùr,
Ni dhoibh gùn agus léine.
Hei, tha mo rùn duit,
Ho, tha mo rùn duit,
Hei, tha mo rùn duit,
A rùin ghil' na tréig mi.

Dithis a tha òg iad,
Dithis a tha bòidheach,
Dithis tha gun òirleach
A chòrr air a chéile.
Hei, tha mo rùn duit, &c.

Ma bhios macan buan ac',
'S gu 'n téid e ris an dual'chas,
Cuiridh e gu luath
An cù ruadh as an t-saobhaidh.
Hei, tha mo rùn duit, &c.

Ach ma théid a chrùsach,
Sgaoilt' air feadh na dùthcha,
Théid *prospeic* ris na sùilean,
*Tha dùil* a 'm, mus léir iad.
Hei, tha mo rùn duit, &c.

## ORAN

**Air gill' og a ghabh 's an t-saighdeireachd, agus ceathrar leannan bhi 'g an luaidh ris.**

*Luin.*—Soraidh o slàn, ho ro, gu ma fallain duit,
Soraidh o slàn, do'n leannan so thréig mi.

'N UAIR chunn'cas *cocàd* ort,
Bu bhrònach a ghàir,
Bh' aig Seònaid, 's aig Màiri,
Aig Bàbaidh, 's aig Céitidh.
Soraidh o slàn, &c.

Ged bha 'm fear barr-fhionn,
'N a fhleasgach cho barrail,
Se gainnead nam fear,
A chuir ceathrar á dhéigh dhiubh.
Soraidh o slàn, &c.

Bu bhrònach an sgreadail,
Bh' aig Bàbaidh 's a' mhaduinn,
'G a fagail 's an leabaidh,
'S i clabail gu éiridh.
Soraidh o slàn, &c.

'N uair dh' éirich i aithghearr,
Gu bhi air a casan,
Bha 'm *paoineir*, 's an clachair,
'G a faicinn 'n a léine.
Soraidh o slàn, &c.

'S e barail gach gruagaich,
'N uair bha e 'n a bhuachaill',
Gu 'n d' fhairich e fuathas,
Mu 'n cuairt do Ni'-Raoghaill'.
Soraidh o slàn, &c.

'S e 's cleasachd an dràsd,
Do na h-òigheanan bàtha,
Bhi 'g innseadh 'n cuis nàire,
'S iad pàigheadh a chéile.
Soraidh o slàn, &c.

---

ORAN DO ROBAIDH AGUS DO FHROGAIDH,

**Dithis dhaoine beaga, fathanach, bha smuaineachadh gu robh iad fein moran ni b' fhoghainteiche na bha iad; gus an do thoisich Robaidh agus nighean air an robh Beataidh ri gleachd, 's gu do leag i Robaidh.**

SHAOIL mi féin 'n uair shìn thu rith,
Nach robh neart an inighean 's am bith,
Ach 'n uair chaidh thu 'n éigin a' chluich',
Sud thu air chrith, 's thuit thu mar-rith.

'N uair fhuair Robaidh foill am Beataidh,
Bha e deònach roinn mu Bheataidh,
Cuiridh gach fear làimh air Beataidh,
Oir 's e 'm ball nach leam 's nach leat i.

O 'n bha Beataidh Tàillear beadaidh,
'N uair a dh' fhalbh na daoine tapaidh,
'S nach do chuir i spéis am Frogaidh,
Sud i suas 'n a leum air Robaidh.

Sud na daoine 's tàire 's am bith,
O 'n tha chuid a 's feàrr diubh a muigh;
*Chuir* iad Beataidh Tàillear gu cluich',
*Frogaidh* 'n a ruith, 's Robaidh cur rith.

## ORAN DO DHOCTAIR OG,

**A chaidh a shealltuinn air bantrach og, bha gu tinn, 's na 'm b' fhior do 'n bhard nach robh 'n a tinneas ach lethsgeul air son an Doctair dhol a shealltuinn oirre.**

'S RO mhaith an gnothuch thug an Reothach,
Tamull feadh na dùthcha,
Tigh'nn air aghairt air a pheghinn,
Rinn e leigheas ùrraichd,—
Do shàr mhnaoi uasail bha 'n staig chruaidh,
Ged bha i stuaim 'g a ghiùlan,
O àireamh bhliadhna dh' fhàs a pian-sa,
'S i gun rian a mhùthadh.

'N uair a bhreithnich e a galar,
Cha robh barail bàis dhi,
Dhise thug e pàirt d' a *dhrogan*,
Réir 's mar thuig e 'nàdur ;
Chuirinn geall nach cunnt e 'chall,
'S nach iarr e bonn do phàigheadh ;
Gun dad o fhéill a chur an céill,
B' e Reabard féin am plàstair.

B' e Reabard féin a fhuaireas treun,
'N uair chuir e 'n céill a chàirdeas,
Tinneas fad' a leigheas grad,
'S nach d' iarr e dad do phàigheadh ;
Thugar dha-s' an cliù a thoill e,
O na rinn e slàn i,
Air leabaidh 'tinneis, le treis chaithris,
Gun leus soluis làimh riu.

Ged nach bu chaomh leath bhi 'g a innseadh,
Cia mar shìn an cràdh rith,
Bha 'cridhe 'g éirigh ann a cré,
*Nach b' urr'* i féin d' a àicheadh ;

Gu deimhin 's taitneach leam mar thachair,
Tha 'n sean fhocal breugach,
Mion air mhion an euslaint uile,
'S muin air mhuin an t-slàinte.

---

ORAN

**Air nighean a chunnaic ann am bruadar, duine tapaidh bhi toirt paidhir bhrog ura dhi; 's an aite sin, 's e fhuair i mar leannan, fear faoin, suarach, d' am bu leas-ainm Cuaran.**

THA nighean Dho'uill 'Ic Ruairidh,
Ro stuama 'n a còmhradh,
'N uair dh' innis i 'm bruadar,
Bu shuaicheantas air pòsadh ;
Chunnaic i 'n a suain,
Fear de 'n tuath a' toirt bhròg dhi,
'S 'n uair dhùisg i 's e fhuair i
An Cuaran aig Deònadh.

Ged gheibheadh i gruaigean,
Cha bu bhuannachd do 'n òigh e,
'N uair phaisgeadh i 'chearban,
Cha 'n aithnicheadh i fuip' iad ;
Thug iad do 'n tìr shuas i,
Air sguaban de 'n eòrna,
B' e sud an t-socair bhuailt',
'S cha b'e gruag Iain mhic Dhòmhnuill.

'N uair shuidhich iad am mairbheist,
Bha seirbhis ni 's leòir ann ;
Bha rosadh air an arbhar,
Gu dearbh cha b' e chòir e ;
Ged fhuair e a bhualadh,
Le buailtear an òlaich,
*'S i nighean* Dho'uill 'Ic Ruairidh,
*A fhuair* a chur seòlt da.

## IORRAM,

**Do Rupard MacAoidh, mac an Taoidhteir, a' dol do h-Iameuca.**

SLAN is maireann do 'n Rùpard,
Chaidh air 'aineol gun chùram,
Air bhàrr mara fuidh shiùil air na clàraibh.
Slàn is maireann do 'n Rùpard, &c.

'S mòr a' chrois air na dùthchaibh-s',
Gu bheil tearc duine fiùghail,
Thuiteas feasd annt' air cùis mach o 'n àireach.
'S mòr a' chrois air na dùthchaibh-s', &c.

Cha bu triall duit mur b' fhìor sud ;
Thaobh do bhlas is do mhiannaibh,
Cha bu cheàird duit bhi dìomhain 's na h-àitibh-s'.
Cha bu triall duit mur b' fhìor sud, &c.

Cruaidh, duineil, gun dochair,
Stuama, sìothchail, gun sochair,
Caitheadh cuimir gun bhochdas gun bhàithe,
Cruaidh, duineil, gun dochair, &c.

Smachd is meas gun bhi feargach,
Cuimse ghlic gun bhi cealgach ;
Uailse phailt air a tearbadh o 'n àrdan.
Smachd is meas gun bhi feargach, &c.

Réir 's mar chunnaic mi féin thu,
No mar b' urradh mi innseadh,
Bha e ainneamh fear t' aois is do thàbhachd.
Réir 's mar chunnaic mi féin thu, &c.

Soirbheas sona air cuan duit,
Taghadh cala gun fhuadach,
O na *maireannan* gluasadach, gàireach.
*Soirbheas* sona air cuan duit, &c.

Na robh feartan aig fuachd ort,
Na thog teas thu 'n ad chuartaich,
Na bu treise luchd t' fhuath na luchd t' fhàbhoir.
Na robh feartan aig fuachd ort, &c.

Ann do dhùisg, no 'n ad chadal,
H-uile cùis 'g ad dheadh fhreagairt
Dhuitse, Rùpaird Mhic Reabaird 'Ic Theàrlaich.
Ann do dhùisg, no 'n ad chadal, &c.

Na 'm b' e gibhtean mo chinn-sa,
Chuireadh fonn dhomh air m' inntinn,
'S iomadh iomradh a dh' innsin a dh' fhàg mi.
Na 'm b' e gibhtean mo chinn-sa, &c.

An earbsadh naidheachd a chluinntinn,
Thogas aidhear do mhuinntir,
Iomadh soraidh, le mìle ceud fàilt duit.
An earbsadh naidheachd a' chluinntinn, &c.

---

## ORAN.

**Do fhear bata, d' am bu leas-ainm an Dreugan, air dha a Bhriogais a chall, agus e a' gabhail mu bhathair mi-laghail, Branndaidh, agus Sineubhar, a cheannaich Mr. Domhnull Foirbeis, o long araidh, a b' abhaist bhi tighinn le a leithid sin do 'n duthaich, air an robh Sgiobair d' am b' ainm Hill. Tha 'm bard a' cur an Dreugain a dh' ionnsuidh dhaoin' uailse Sgireachd Cheann-taile, dh' iarruidh comhdaich, agus anns an oran, tha e ag cur an ceill gu h-anabarrach, cuimseach, a leithid a' fhreagradh 's a bhiodh gach neach dhiubh coltach, r' a thabhairt do 'n duine bhochd.**

*Luinneag.*–Hugo, 'm faic sibh 'n Dreugan falamh,
Cuimrigidh e féin an talamh,
Hugo, 'm faic sibh 'n Dreugan falamh,
Cuimrigidh e féin an talamh.

CHAIDH e null air druim na tràghaid,
Dh' iarruidh air *Meilinnis* fàbhoir ;
*Thubhairt* es', " A dhiabhuil ghràinde,
*'N donas* snàidhne théid mu t' fheaman."
Hugo, 'm faic sibh, &c.

Labhair bean *Mheilinnis* rianail,
" Folaichidh mis a chuid slias'dan,
Ged nach eòl domh an le Dia e,
'S maith is fhiach e rud 's e falamh."
Hugo, 'm faic sibh, &c.

Chaidh e do thigh Dhòmhnuill Foirbeis,
Oir bu chòir an coireach eirmseachd,
Thilg e le mòr-chuis an deilbh air,
'N uair chual e 'n toirm a bha mu 'earradh.
Hugo, 'm faic sibh, &c.

Do Chirceaboll thug e ionnsuidh,
Shealltuinn air Margaid 's air Hùistean ;
Thubhairt esan, 's e cur gnùig air,
" Tilgear clùdag air, cia don' e."
Hugo, 'm faic sibh, &c.

'S ann do Sgràbastall a dh' fhalbh e,
Shealltuinn air Dòmhnull 's air Barb'ra ;
Thubhairt es', " Is mòr gur fearra dhuit,
A chosnadh mar sheirbhiseach eile."
Hugo, 'm faic sibh, &c.

Chaidh e do thigh Maighstir Bhàtair,*
Buinidh oircheas do fhear-cràbhaidh ;
'N uair a sheas e 's an rùm làir aig',
'S mòr an sgàth a ghabh a' bhean aig'.
Hugo, 'm faic sibh, &c.

Thubhairt es', an cainnt glé chòmhnard,
" Ciod a ni sinn ris an òlach ?"
Thubhairt is', 's a' chainnt a b' eòl di,
" *Weel-a-wat, I canna tell ye !*"
Hugo, 'm faic sibh, &c.

* **Ministeir na Sgireachd.**

Chaidh e sìos air slios a' chaolais,
Shealltuinn air *Sgeireadh* mu 'n aodach ;
Thubhairt es', a' gabhail daoch dheth,
"Ciod an caoth'ch a th' air an fhear ud?"
Hugo, 'm faic sibh, &c.

Thubhairt Mairiread gu robh flo air,
Thubhairt Seumas gu 'm b' fheàrr clò air ;
'S fhreagair is' le glochd mòr spòrsa,
"Tilgear còt' air b— an donais?"
Hugo, 'm faic sibh, &c.

Chaidh e nis air ais 'n a theann ruith,
Dh' ionnsuidh 'n Sgiobair bh' air an long ud,
Dh' fheuchainn an deanadh e sealltuinn
Ris a chall a bha 'n a earradh.
Hugo, 'm faic sibh, &c.

"Fhir a dh' òrduich thigh'nn do 'n tìr,
'S an droch-uair, nach fhaodar inns' ;"
Ars' Caiptein *Hill*, 's e tionndadh 'aodain,
"*What the d— means the fellow?*"
Hugo, 'm faic sibh, &c.

---

### ORAN

**Do dhuine suarach, salach, gun mheas, a bha falbh air feadh na duthcha le boirionnach dall, ag iarruidh an codach.**

*Luinneag.*—Mo ghille dubh, 's tu gu 'n obainn,
Mo ghille dubh, dh' obainn thu,
Mo ghille dubh, 's tu gu 'n obainn ;
Dh' obainn, c' uim nach obainn thu?

'S E dh' fhàg an duine air dhroch shealltuinn,
Gu robh e fuidh 'n steall mar am bùrn ;
Is mòr m' eagal gu dean thu call,
*Do 'n dall* d' am bheil thu toirt iùil.
Mo ghille dubh, &c.

B' eòl do 'n fhear a rinn do chrith-shùil,
Difir a dheanadh bu mhò,
Chur eadar thus' agus duine,
Na bha eadar duine is cù.
Mo ghille dubh, &c.

Ged tha thu a' siubhal air mòran,
Tha thu do lòbhran gun fhiù;
'S ann air na daoine tha 'n aithis,
'N uair shloinnteadh air an leithid thu.
Mo ghille dubh, &c.

Cha 'n 'eil call air bith gun bhuannachd,
Ged bu chruaidh a bhi gun sùil;
'N tè bhochd ris am bheil do dhéilig,
Gur maith dhi nach léir dhi thu.
Mo ghille dubh, &c.

Is coltach ri giomach do chom,
'S ri deata bealltuinn do thaobh;
Cha b' ioghnadh do mhàthair bhi trom,
'S ann aice bha 'n dom 'n a brù.
Mo ghille dubh, &c.

Ni mi innseadh ann am focal,
Gur duine mi-thlachdmhor thu;
Maragach, luideagach, crupach,
Gun slàinte, gun chuid, gun chliù.
Mo ghille dubh, &c.

---

### ORAN

**Mar gu b' ann le nighean, agus i foighneachd air son a leannan ri fear d' a chompanaich thainig dhachaidh, air dhoibh bhi le cheile ann an Reisemeid Mhorair Lobhdaidh, am bliadhna Thearlaich.**

C' AIT an d' fhàg thu Iain, àrs i,
C' àit an d' fhàg thu Iain?
*C' àit an* d' fhàg thu Iain, ars i,
*C' àit an* d' fhàg thu Iain?

Ged a gheibhinn-s' an dà Phrionns',
Ann an leabaidh dhùinte, 's mi 'm meadhon,
B' fheàrr leam leabaidh fhada, chaol,
'S a dara taobh aig Iain.
'S a dara taobh aig Iain, ars i,
'S a dara taobh aig Iain;
'S a dara taobh aig Iain, ars i,
'S a dara taobh aig Iain.

Chaidh e dh' Aird Mhic-Shimidh, ars e,
Chaidh e dh' Aird Mhic-Shimidh;
Chaidh e dh' Aird Mhic-Shimidh, ars e,
Chaidh e dh' Aird Mhic-Shimidh.
Chuala mi gu 'n d' thug a' Phàirtidh
An àird e Chille-Chuiminn;
Cha do dh' fhan e ann ach geàrr,
Ciod so, ma ta, tha 'g a chumail?

Ciod so tha 'g a chumail, ars i,
Ciod so a tha 'g a chumail?
Ciod so tha 'g a chumail, ars i,
Ciod so a tha 'g a chumail?

Nighein, cum do mhisneach, ars e,
Nighein, cum do mhisneach;
Nighein, cum do mhisneach, ars e,
Nighein, cum do mhisneach.
Ged nach ann dachaidh tha 'mhiann,
Tha cliù, is miadh, is meas air;
Ged a bhiodh e greis 's an arm,
Gu dearbh cha 'n ann is meas' e.

An d' fhàg thu 'n *Inbhirnis* e, ars i,
An d' fhàg thu 'n *Inbhirnis* e?
*An d' fhàg* thu 'n *Inbhirnis* e, ars i,
*An d' fhàg* thu 'n *Inbhirnis* e?

Fuasgladh m' athair-s' air m' fheum,
Oir fhuair e féin *commission ;*
Gheibh e 'chead, 's cha dean e tàmh—
A mhàthair, nach gabh mis e?

A mhàthair, nach gabh mis e, ars i,
A mhàthair, nach gabh mis e?
A mhàthair, nach gabh mis e, ars i,
A mhàthair, nach gabh mis e?

Foighidinn, a nighein, ars i,
Foighidinn, a nighein ;
Foighidinn, a nighein, ars i,
Foighidinn, a nighein.
Ciod ma gheibh e anns a' bhlàir,
A lot, mu 's fàir e tighinn,
'S mòr an nàir dhuit bhi 'n a fhoill,
An déigh na rinn thu bhruidhean.
An déigh na rinn thu bhruidhean, ars i,
An déigh na rinn thu bhruidhean ;
An déigh na rinn thu bhruidhean, ars i,
An déigh na rinn thu bhruidhean.

Tha mo ghaol cho daingean, ars i,
Cha mo ghaol cho daingean ;
Tha mo ghaol cho daingean, ars i,
Tha mo ghaol cho daingean ;
Cha 'n 'eil àit an lotar e,
O mheadhon a shléisd g' a throidhean,
No eadar a chrios is a cheann,
Nach biodh mo gheall air Iain.
Nach biodh mo gheall air Iain, ars i,
Nach biodh mo gheall air Iain,
Nach biodh mo gheall air Iain, ars i,
*Nach biodh* mo gheall air Iain.

Ged a bhrist e cas no làmh,
Ma bhios e slàn 'g am fhaighinn ;
Cha 'n 'eil ach urchair an ceud,
Ni mise fiat' air Iain.
Ni mise fiat' air Iain, ars i,
Ni mise fiat' air Iain,
Ni mise fiat' air Iain, ars i,
Ni mise fiat' air Iain.

---

## ORAN

**Do mhinisteir og, bha 'n geall air faotainn a stigh do Eaglais bha aig ministeir eile, a chaochail aig am ro ghoirid roimhe sin.**

'S E mo ghràdh-s' am fleasgach,
Nach iarradh each 'g a ghiùlan,
Bithidh MacAoidh 'n a dhleasdanas,
Gu leasachadh gach cùis duit ;
Bithidh gach Cléir is *Parson* leat,
'N an seasamh air gach taobh dhuit,
'S ma dh' fhaodas am fear-ceasnachaidh,
Cha téid Easbuig ann do Chùbaidh.

Théid thu suas 's na gleanntaibh,
Rathad beanntaichean an dìthreibh,
Faoiltichidh na mnathan riut,
'S gu 'n téid do cheann a shlìobadh ;
Cha 'n fhàg iad clach gun tionndadh,
Gus an cuirear crann air *Glìob* dhuit,
*Sin 'n* uair bheir a' bhantrach dhuit,
*Am manntal* bh' aig *Elijah*.

**ORAN**

**A rinn am bard do dhuin' og a thachair bhi 'n a chuideachd air turus seilg; chaidh iad air an oidhche do thigh tuathanaich an aite dithreibh, far an robh boirionnach og a chomhnuidh, mu 'n robh sgeul gu robh companach a' bhaird 'g a h-iarruidh. Dh' fhas an duine og gu tinn mu fheasgar, 's chaidh e a luidhe; bha an nighean so a' deanamh deoch dha; ach air eagal a bhaird, cha d' rinn i ach an deoch a chur a stigh le moran cabhaig do 'n t-seomar 's an robh a leannan, 's teicheadh a mach cho luath 's a bh' aice; rinn a chabhaig a bh' oirre aobhar ghaire do na bha stigh; agus tha 'm bard a' cur na cuise ann an dreach gu 'm bitheadh tuilleadh gaire mu dheighinn, 's e a' labhairt an ainm na h-inighinn an deigh a' cheud rann.**

LEAMS' is goirid a thàmh thu,
  Ris an duine a tharladh gu tinn,
Gun an deoch thoirt g' a leabaidh,
  Deadh bhrochan, le peabair is ìm;
Gun do nèapaig mòr, leathan,
  Bhi 'g a shnaidhmeadh mu bhathais a chinn,
Sìor fheuchainn 'm biodh fallus,
  Eadar ìochdair a bhodhaig 's a dhruim.

'S mis a' bhantrach bhochd, dheurach,
  As do dhéigh, mar a h-éirich thu chaoidh;
Bu tu mo roghainn measg òg-fhear,
  Fhad 's a bhitheadh tu beò, 's tu gun mhnaoi;
Buinidh dhomhs' a bhi làmh ruit,
  Fhad 's a bhitheas tu làthair a chaoidh,
Sparradh còinnich is shopan,
  Anns gach toll an tig osag de 'n ghaoith.

Dearbh cha bhithinns' fuidh chachdan,
  Na 'm bu mheur do na chneatan bhiodh ann,
'S cha b' e m' aobhar gu osnadh,
  Ged bhiodh ruathar do ghoirteas 'n a cheann;
Fhuair thu speucadh mòr gobhail,
  A' tigh'nn a mhàn air bheag cobhair 's a' ghleann—
Faodaidh sud bhi mar reuson,
  *Gus an duine* chur eug an droch àm.

Ach na faicinn-s' an t-òigean,
   Tigh'nn air ais gu bhi 'g-òl is ag ith',
Is gu 'n tilleadh a dhòghruinn,
   Is nach cailleadh e mòran d' a mheas;
Dheanainn latha gu pòsadh,
   'S bhithinn fathast ro dheònach bhi ris,
Na 'n rachadh duin' air bith 'n ràthan,
   Nach 'eil euslaint a mhàn air a chrios.

---

**ORAN,**

**A' toirt comhairle do dhuin' og, dol a shuiridh air bantrach aig an robh fearann agus deagh chumail spreidhe, 's gu 'n rachadh am bard fein cuide ris, 'g a chuideachadh.**

*Luinneag.*—Théid mi cuide riut do 'n bhail' ud thall,
   'S ni sinn rud-eigin mus tig sinn a nall;
   Théid mi cuide riut do 'n bhail' ud thall,
   'S ni sinn rud-eigin mus tig sinn a nall.

'S DUINE sonn, saoghalt' thu,
Mu 'n e 's gu dean i taobh riut,
Cha bhi dad do shaothair ort,
Ach sìneadh ris 'n a àm.
   Théid mi cuide riut, &c.

Cha 'n 'eil clach á gàradh agad,
'S cha bhi tigh r' a bhàrradh agad;
Faodaidh tu cheud ràidh an sin,
Do làmhan chur mu d' cheann.
   Théid mi cuide riut, &c.

Cha 'n 'eil leac no dòrnag uait,
No croman théid 's an òtrach uait,
No poit a dh' easbhuidh clòsaigeadh,
No bòrd a théid 'n a ceann.
   Théid mi cuide riut, &c.

Oir tha sibh làidir, foghainteach,
'S gu 'n dean na càirdean cobhair ribh,
Gu 'm b' fheàrr leam anns an t-sabhull sibh,
No gobhair agus meam.
Théid mi cuide riut, &c.

'S feàrr duit tè a dh' oibricheas,
Gnìomh na tuath' mar thigeadh dhi,
No òinseach ghòineach, spidealach,
'S dos rioban air a ceann.
Théid mi cuide riut, &c.

---

### ORAN NAN TRI SEONAID.

**'N uair bha am bard air thigheadas am Baile-na-cille, an deigh bais Mhorair Mhic-Aoidh, agus a thainig Coirneal Mac-Aoidh, mac Iain-'Ic-Eachuin, dachaidh, 's a ghabh e Baile-na-cille, cha robh am bard ro thoilichte, le boirionnach d' am b' ainm Seonaid bhi aig a' Choirneal 'n a ban-stiubhard, agus eagal air gu robh iad tuilleadh is measail aig a cheile. B' e Seonaid ainm a mhna fein, agus ged 'eil muinntir eile air an ainmeachadh, 's ann toirt beum do 'n Choirneal, 's 'g a chron-achadh, tha am bard.**

*Luinneag.*—Seonaid agad, Seonaid agam,
Seonaid againn uile gu leir;
Seonaid agad, Seonaid agam,
Seonaid againn uile gu léir.

THUG Seumas mac Iain 'Ic-Dhòmhnuill,
Tè do 'n fhòd-s' nach robh 'n a fheum,
Cha robh duine 'n so 'n a chòmhnuidh,
Gun droch Sheònaid aige féin.
Seonaid agad, &c.

Cho fad 's a ghleidheas sinn triùir dhiubh,
Cha bhi rùn gun chur an céill;
An sgeula bheir Seònaid do Sheònaid,
Innsidh Seònaid d' a fear féin.
Seonaid agad, &c.

Ach 's i chrois mu 'm bi duin' eòlach,
  Ni a 's sòlasaich' fuidh 'n ghréin ;
'S am fear a dheanadh iomlaid Seònaid,
  Na mheall es' a Sheònaid féin.
    Seonaid agad, &c.

Mach o 'n ghreubhair air bheil Dòmhnull,
  Tha againn Seònaidean gu léir ;
'S ged nach 'eil a bhean-s' 'n a Seònaid,
  Tha i 'n a h-òineid gun chéill.
    Seonaid agad, &c.

Tha Seònaid Ni 'C Iain òig, ann,
  Air a' bhòrd le 'cuideachd féin ;
'S ged nach 'eil a fear a làthair,
  Tha mic àluinn aic' 'n a dhéigh.
    Seonaid agad, &c.

Seònaid Ni' 'C Sheumais 'C Thòmais,
  Tè aig am bheil mòran spréidh',
Cha bhac ise Rob o 'mhiannaibh,
  'S cha bhac es' a crìondachd féin.
    Seonaid agad, &c.

Fhuair Seònaid Ni' 'C Iain 'Ic Dhomhnuill,
  Maitheas mòr r' a chur an céill ;
Duine gnìomhach, dìonach, toigheach,
  'S e 'n a shoitheach lan do chéill.
    Seonaid agad, &c.

Thionndaidh breitheanas gu tròcair,
  Do mhac Ailein Rògaich féin,
Oir tha 'Sheònaid-s' eòlach, starach,
  *Ni si* caraidheachd nach léir.
    Seonaid agad, &c.

Tha Seònaid Nic-Aoidh, 's an *Durainn*,
'S cha chuir sinn a cliù an céill ;
Cha 'n fhaic sinn i chaoidh 's an tàbhuirn,
'S cha ruig sinn a fàrdoch féin.
Seonaid agad, &c.

Shaoil leam 'n uair thigeadh an Còirneal,
Nach biodh an còrr r' a chur an céill ;
'S e chuir a' chorc anns gach òrdugh,
An droch Sheònaid bh' aige féin.
Seonaid agad, &c.

---

### ORAN,

**Do fhear chaidh a chordadh ri nighin oig, ach cha bhiodh e toilichte mu 'n tocharadh, mur tugadh iad dha gamhuinn eile bharrachd air na bha iad toileach thoirt da; agus air so a dhiultadh dha, threig e a leannan.**

'S ANN a bhuail an iorghuill,
Air an t-suiridheach tha 'n so shìos,
Chuir e 'ùigh' air céile,
'S gu 'n do réitich iad 'n an dìos ;
Shaoil mi féin 'n uair thòisich iad,
Gu 'n còrdadh iad gun sgìos ;
Ach chum àsruidh beag do ghamhuinn iad,
Gun cheangal còrr is mìos.

Sin, 'n uair thuirt a' mhaighdean,
Nach foighnich sibh rium fìor,
Is innsidh mi a rìreadh,
Gu 'm bu chaochlaideach a rian ;
Gu robh e cheart cho deònach,
Ri duin' òg a chualas riamh ;
'S a nis gu 'n ghabh e buair dhiom,
*O nach* d' fhuair e 'n gamhuinn ciar.

Cha e sin air aghairt,
  'S ann do *Shaghair* chaidh e 'n tùs,
Chuir iad fios 'n a dhé-igh,
  Thigh'nn air aghaidh ann a chùis ;
'S e roghnaich es' an tàillearachd—
  'S i b' fheàrr leis na bhi pùsd' ;
O nach d' fhuair e 'n gamhuinn àsruidh,
  Ged fhaigheadh e 'm bàs de 'n spùt.

Dh' aithnich mi 's an amharc ort,
  Gu robh do thomhas gann,
Chunnaic mi air t' iomchuinn,
  Gu robh 'n iom-chomhairl' 'n ad cheann ;
'S nach robh do spiòrad dìomhair,
  'G a do ghrìosadh 's a' cheart àm ;
'N uair b' fheàrr leat gamhuinn caoile,
  Na do bhean, 's do ghaol, 's do chlann.

H-uile fear a chi thu,
  'G a do dhìteadh air do chùl,
Ged leasaich sinn an t-airgiod dhuit,
  Mu cheithir mharg 's ni 's mò,
'S e their gach filidh focail riut,
  Gu *spot* chur air do chliù,
Gu 'n d' rinn an gamhuinn bacainn,
  Do *chon-tract* a chuir air cùl.

'S mis a fhuair mo charadh,
  Leis na fearaibh as gach taobh,
A' mheud 's a bha 'g am iarruidh dhiubh,
  'S nach b' fhiach leam duin' ach thu ;
Shaoil mi féin 's an fhoghar,
  'N uair a thagh mi thu á triùir,
*Nach fanadh* tu cho fada uam,
  *Ged b'* fhiach an gamhuinn crùn.

### ORAN GAOIL.

GUIDHEAM soraidh sìos duit,
  Mo Nanaidh bheag òg,
Bu duilich domh sud innseadh,
  Nach deach' mi air do thòir;
'S olc a dh' fhàg a fiamh mi,
  'N uair chunnaic mi na siantan,
Thug dhomh nach robh mi brìodal,
  Ri Anaidh bheag òg.

Sin 'n uair thuirt a' ghruagach,
  Cuir uait sin, 's bi slàn;
Creid gu h-e do bhuannachd,
  Gu 'n toir thu thairis bàith';
'S e foighidinn le fuaradh,
  Ni leigheas air do bhuaireadh,
'N uair dh' aithn' neas tu nach d' fhuair thu,
  Ach fuadaichean gràidh.

Tha gnothuch anns an t-suiridh,
  Nach iomaireadh bhi bàth,
Ciod fhios domh 'm bheil mo ghaol
  Do na chi mi gach trà;
A thricead 's a bha t' iomhaigh,
  R' a fhaicinn ann am fhianuis,
Rinn calum de mo mhiannan,
  'S a bhlìonaich mo ghràdh.

Nach truagh an coslach céile dhomh,
  Anaidh bheag, òg,
Bhi call mo latha féille,
  Cho fad 's a tha mi òg;
Mo thoil os ceann mo reusoin,
  'G am fharrach ort air éigin,
*'S e sin mar thach*air m' eud-sa,
  *Do Anaidh* bheag, òg.

## ORAN

**Do fhear bha suiridh air nighean og, agus fear eile bhi 'g a toirt uaithe; bha mathair na nighinn (a tha labhairt 's a' cheud rann) 'n a ban-aireach aig Morair MacAoidh, agus esan 'n a bhuachaille; agus am fear bha toirt na nighinn uaith 'n a fhigheadair.**

*Luinneag.*

Tha 'n gille maith ruagh, 's e làidir, luath,
Cha 'n urr' e bhi suas 's nach d' fhuair e i;
Tha 'n gille maith ruagh, 's e làidir, luath,
Cha 'n urr' e bhi suas, 's nach d' fhuair e i.

FHLEASGAICH tha 'g imeachd an aghaidh na gaoith',
Gun dùil aig mo nighean thu thighinn a chaoidh;
Gu 'm b' fheàrr a bhi shuas leat am buaile Mhic-Aoidh,
Na fleasgach na fighe, le fichead bò laoigh.
Tha 'n gille maith ruagh, &c.

Cha 'n urradh mi dhearbhadh mar chearb air bhur clann,
Gur ann anns na càirdean tha mhèirl' air am fonn,
'N uair théid gach mearachd a chronachadh thall,
Bidh fuigheall an innich 's an ime cho trom.
Tha 'n gille maith ruagh, &c.

Tha Seumas Mac-Cullach 'n a dhuine 'm bheil spéis,
*Tha onoir o 'leanabas 'g a dhearbhadh 'n a bheus;*

Tha fear anns a' bhaile-s' gun chal ach an
spréidh,
Tha e 'n uidheam na goide ni 's faide no éis'.
Tha 'n gille maith ruagh, &c.

Comh'rl' ort a nighein, 's na suidhich do
bhonn,
Air rud bhios 'n a pheanas, 's 'n a mhearachd
dhuit thall,
Tha dùil agad achdaidh ri beartas 'n a steall,
Le fuighleach an innich, 's cha chinnich e ball.
Tha 'n gille maith ruagh, &c.

Na 'm faiceadh sibh 'm fleasgachan tapaidh a
th' againn,
Ag iomart nan casan mu seach air na maidean,
Le 'iteachan innich a' tilleadh 's a' glagartaich,
Cnap aig a' *mhùidh,* 's an t-slinn a' feadaireachd.
Tha 'n gille maith, &c.

---

### RANN AIR FEAR FAOIN, SALACH.

Tha làmhan, is casan, is pearsa gu leòir,
Tha achadh ro mhòr 's an dìthreabh aig',
Tha aodach is anart m' a cholluinn gun treòir,
Na innsibh mu bhòrd an aois a th' aig'.
Feumaidh e 'sgoladh le steallaidhnean fuail,
Is taghadh nan iarunn sgrìobaidh dha ;
Cha tig am fear carrach air leanaban òg,
*Mar cuir sibh* aon seòl air pìorbhuig dha.

T

## ORAN

**Do ghille-muinntir bha aig a' bhard, air an robh Faolan aca mar leas-ainm. Cha robh Faolan ach 'n a chreutair fach-anta, agus b' abhaist do nigheanaibh a' bhaird bhi 'g a mhaoidheadh air a cheile mar leannan. Tha 'm bard a' togail orra 's an oran, gur h-ann bha iad uile an deigh air Faolan, agus mor mheas aca air, agus aig moran a thuilleadh orra.**

*Luinneag.*

Gu neartaich an sealbh, 's gu leasaich an sealbh,
An t-abhagan marbh ud, Faolan ;
Gu neartaich an sealbh, 's gu leasaich an sealbh,
An t-abhagan marbh ud, Feolan.

Thig Ealasaid Mhoraidh, 'n uair chromas a' ghrian,
O 'n eilthir a nìos do 'n dìthreabh,
Oir chual' i 'n a chagaraich' bheaga aig càch,
An t-urram bha ghnàth aig Faolan.
Gu neartaich an sealbh, &c.

Thàinig oirnn Iain la naidheachd a nuas,
Cha chreid mi nach cual' an sgìr' e,
Gu 'n deachaidh uainn Curstaidh le briosgadh do *Chlurraig*,
Air eagal bhi dlùth air Faolan.
Gu neartaich an sealbh, &c.

Tha Curstaidh is Deònadh, is Céitidh nigh 'n Deòrsa,
Is Màiri bhuidh' òg nan caorach,
'G an deasachadh mòr, gu leasachadh pròis,
*A fhreasdal* 's gu 'm pòs iad Faolan.
Gu neartaich an sealbh, &c.

Tha Curstaidh bheag Dhonn, 's a cridhe ro
throm,
Air eagal nach crom rith' Faolan;
Tha Màiri ag ràdh nach buin i féin da,
Nach 'eil e ni 's feàrr na slaodair!
Gu neartaich an sealbh, &c.

Tha Deònaidh mhòr Spàinneach 'n dùil ri ar
fàgail,
'S i dol air sàil do *Char'lina;*
'S ann ghabh i mòr ghràin ri ainm Iain Bhàin,
O 'n thàinig a' phlaigh do sgrìob' air.
Gu neartaich an sealbh, &c.

Gu bheil a' bhean againn 'n a luidhe ri làr,
'S i 'g acain gu bràth a caol-druim;
Cha chuir i dhuinn tuilleadh a' mhin air a'
bhùrn;
Ach dheanadh i taobh ri Faolan.
Gu neartaich an sealbh, &c.

Tha bean-an-tigh' againn leth-cheud do
bhliadhnaibh,
'S tha i cho liath ri caora,
'S ged nach 'eil fiacaill idir 'n a ceann,
Cha lughad a geall air Faolan.
Gu neartaich na sealbh, &c.

An uair a fhuair Céitidh sealladh dheth rìs,
'S e thubhairt i féin is faoilt oirr'.
Ged nach 'eil mi 'g a fhaicinn cho sgiobalt ri
pàirt,
Tha e beagan ni 's feàrr na shaoil mi.
Gu neartaich an sealbh, &c.

Cha 'n aithne dhomh nighean, no bean air an fhòd,
A bheireadh d' an deòin an gaol da,
O 'n tha e gu siogaideach, rugaideach, marbh,
Cha bhoc, is cha tarbh, ach laos-boc,
Gu neartaich an sealbh, &c.

Tha Céitidh is Curstaidh, gu briosgant' an cùil,
O 'n tha iad an dùil ri daoinibh ;
'N uair bhios mi beartach, gu 'n toir mi dhoibh gùn,
Na 'n deanadh iad —— air Faolan.
Gu neartaich an sealbh, &c.

Cha 'n aithne dhomh nighean, no bean, am bheil uails',
A ghabhadh bonn truais ri Faolan ;
Oir tha e 'n a ghàrlaoch ghrànda gun bhiadh,
Gun fhàbhor o Dhia na dhaoinibh.
Gu neartaich an sealbh, &c.

Comhairl' a bheirinn a nis ort a Phàdaidh,
O 'n nach 'eil nàir 'n ad aodann,
'N uair ni mi 'n ath chrathadh gun toir mi dhuit greim,
Na 'n leigeadh tu br—— air Faolan.
Gu neartaich an sealbh, &c.

Shaoil leam nach labhradh mu 'n a' bhun-tàt',*
'S cha robh thu cho pàight' 's a shaoil leat,
Na 'n tigeadh an donas do 'n bhail-s' 'n a dheann,
*Gu tug*ainn air cheann do Faolan.
Gu neartaich an sealbh, &c.

* Faic an t-oran a leanas.

Bheirinn mo mhionnan na 'm bithinn 'n am
eilldeir,
Gu bitheadh am *fine* air aotrom ;
Ged bhitheadh ceithrear dhiubh torrach is trom,
A' sparradh an clann air Faolan.
Gu neartaich an sealbh, &c.

---

ORAN DO FHAOLAN,

Am bard 's e fein bhi latha a' cur buntata : agus air luchd-eolais thighinn an rathad, thug iad am bard leo a dh' ol ; thug iad Faolan leo cuideachd, gus an d' fhuair e dram ; ach an ait e philleadh dh' ionnsuidh a' bhuntata, dh' fhalbh e dhachaidh, agus dh' innis e gu 'n d' fhag am bard e gu dhol do 'n tigh-osda.

*Luinneag.*

Hé, hoirionnan ho, 's ho, hoirionnan ho,
'S e hoirionnan ho, 's ho, hoirionnan ho.

'S ANN tha bhean againn muileach,
Mu 'n fhear ghurrach gun treòir ;
Ach feuch an innis e nis dhi,
C' uin' théid mis do 'n tigh-òil.
Hé, hoirionnan ho, &c.

Gur h-i mo bharail air Faolan,
Gur h-e stic na tha beò,
Fear nach ceileadh an fhìrinn,
'S fear a dh' innseadh an còrr.
Hé, hoirionnan ho, &c.

Na 'm bithinn fhéin mar tha Faolan,
Dheanainn strì ri bhur leòn,
Gu 'n cuirinn, na 'm faodainn,
A' chorrag dhìreach* 'n ur t——.
Hé, hoirionnan ho, &c.

* Corrag bhi air Faolan a fhuair leon, 's nach gabhadh lubadh ; 's a' chlann bhi ri fanoid air, ag iarruidh air a cromadh.

## ORAN,

**Do fhear a chord ri nighean g' a posadh, ach air chomhairle Ban-Mhorair Mhic-Aoidh, chulaich se i, agus bha e dol a phosadh te eile bha 'n a seirbhiseach aig a Bhan-Mhorair, agus ise air iarruidh air a' bhard, a bhi cinnteach gun oran 's am bith dheanamh mu 'n ghnothuch.**

GED a thuit mi 'n car iomraill,
'N uair a shaoil leat gu 'n iomrainn no ràmh ;
Na gabh barail no gioraig,
Gu 'n do lagaich mo sgil, no mo làmh ;
'S mairg a thachair 's an t-saoghal-s',
Gus an d' fhuair e 'n droch mhìr so r' a chnàmh,
Bhi toirt spéis do 'n fhear mhearachd,
'S bhi cur beul an fhir-chronaich' 'n a thàmh.

Le geur àithn' agus comhairl'
'S ann 'm cheann-s' chaidh an glomhar mar dhealg ;
Thaobh na crois' tha r' a h-innseadh,
Nach bu choltach ri gaol, ach ri sealg ;
Ma ta, 's truagh leam an dithis,
Nach faod uair a bhi cridheil gun chealg,
Ach mu thimchioll bhur sonais,
Righ, gu 'n cluinn mi mo thoil, cha 'n e m' earbs'.

'N t-ainm uasal thug iomadh,
Do na buannachdan gionach a' sealbh,
Thug air gruagaichean cionalt'
Dhol le duairceachan firionn air falbh ;
Ach gun luaidh air am pilleadh,
H-uile buaidh a tha sinne an earbs'
*Tha e dualach* gu 'n gin iad,
*Mar na* buailtibh a mhilleas droch tharbh.

'N uair a bheirear an t-isean,
  Gu bheil dùil a 'm gu 'n clisg iad le greann,
Do thaobh dualachas gnàthaicht',—
  Ann am buadhaibh bidh nàdur ris gann ;
Leis gach breitheamh tha aithnicht',
  Tha e dearbht' nach robh 'seanair-s' ach fann,
'S ma tha mac air bith fodha,
  Ciod an seòrsa do dh' ogha bhios ann ?

Cha b' e t' fhàbhor no t' eagal,
  Bheireadh orms' bhi cho fada gun triall,
A' toirt umhailteis àraidh,
  Do 'n neach a 's modha 's a 's àirde 's an riaghl' ;
Mur b' e sin dheanainn innseadh,
  Gur h-e choisinn duit nì, 's cha 'n e ciall,
Gu bheil irios' 's an àrdan,
  'N uair a b' innis leis tàmh ann ad chliabh.

'S i mo bharail ort, àrdain,
  Gu bheil caraideachd ghàbhaidh 'n ad bheus,
Liuthad caochladh ro choslach,
  Leis 'n do chrìoch thu ri t' olc chur an céill ;
'N uair bhios pearsachan fiùghail,
  'S iad 'g ad chartadh a' 'm buthailtean féin,
Bidh tu cinnteach a' cosnadh,
  Anns na h-inntinnibh bochda gun chéill.

---

## ORAN,

Mar gu biodh am bard agus a bhan-choimhearsnach a' gabhail fadail aig ar tigh 'n an aonar. Bha bean a' bhard 's an am, 'n a ban-altrum ann an tigh Choirneal Mhic-Aoidh, an Tunga ; agus bha fear-tigh' a bhan-choimhearsnaich, agus e 'n a cheannaich, air dol gu feill. Bha mar an ceudna aig an am, duin' uasal urramach, foghluimte, 's an Eilean-Sgitheanach, *Dr. MacPhersan*, ministeir Shleibhte, a' cur fios gu *Coirneal MacAoidh*, agus gu Mr. Murchadh MacDhomhnuill,

**ministeir na sgireachd, gu 'n cuireadh iad a nall a' Shleibhte e, 's gu 'n cuireadh iad eolas air a cheile. Tha 'm bard agus a bhan-choimhearsnach, ma 's fior, anns an oran, a' dol feadh na duthcha ri gearan, am bard air a mhnaoi, agus a bhan-choimhearsnach mu 'fear. Ach 's ann tha 'n t-oran a' toirt cronachaidh do chuid, agus a' deanamh spors ri cuid eile. Dhuilt Coirneal MacAoidh bean a' bhaird a leigeil dachaidh, 'n uair dh' fhalbh e fein do 'n Eilean-Sgitheanach, agus 's ann 'n uair bha e a' falbh rinn e an t-oran.**

THA sinn fo mhulad 's a' coimhead a chéile,
Tha mi 'n am chadal, 's na dùisgear mi;
Tha Niall anns an tàbhurn, a' tàmh ris na féilltibh,
Tha mi 'n am chadal, 's na dùisgear mi.
Tha Niall air an fhéill, agus Céitidh fuidh an-shocair;
'S mise fuidh euslaint, 's mo chéile 'n a ban-altruim,
'S ged tha sinn sàmhach, tha 'n càs-sa ro ainid dhuinn,
Tha mi 'n am chadal, 's na dùisgear mi.

Tha mi 'n am chadal air leabaidh chaol chlàra,
Tha mi 'n am chadal, &c.
Tha 'n làn s' air tigh'nn grad orm 's cha 'n fhada nach tràigh e,
Tha mi 'n am chadal, &c.
Théid mise do *Thunga*, 's bidh 'n ionnsuidh ud eibeant' domh,
'S bheir mi garbh thunnsgadh do rum anns an coidil i,
'S milis am bùrn as a' chùp 'n uair a ghoidear e,
Tha mi 'n am chadal, &c.

Thug mi 'n sin ionnsuidh do *Thunga*, a dh' fhiarachd,
*Tha mi* 'n am chadal, &c.
*An cumadh* e 'n stad s' orm cho fad ri bliadhna,
*Tha mi* 'n am chadal, &c.

Tha e 'g am sgiùrsadh do dhùthaich nan
    Sgitheanach,
'S a' cuimhneachadh Dhaibhidh, cur gràin
    orm mu 'n uaighe sin,
Is eagal mo bhàis orm gu 'n dean e Uriah
    dhiom,
  Tha mi 'n am chadal, &c.

Sheumais 'Ic-Culaich, nach duilich leat m' ìre,
  Tha mi 'n am chadal, &c.
Gun bhiadh maith bhi làimh rium, 's mi
    luidhe 'n am aonar,
  Tha mi 'n am chadal, &c.
'N saoil thu nach làn mi do nàdur a' mhait-
    eachais,
Ma ni mi chaoidh sìth ris a' mhnaoi ud thug
    seachad mi,
'S gann domh, ged thill i nach cuimhnich mi
    'm balc ud dhi,
  Tha mi 'n am chadal, &c.

An sin 's e thuirt Seumas, mo nàire 'g ad
    éideachd,
  Tha mi 'n am chadal, &c.
Cha d' rinn i ort briseadh cho tric ro mo
    chéile-s',
  Tha mi 'n am chadal, &c.
Gur minic a thriall i, làn fiarais gun fhathamas,
'S a' dh' innseadh dhuit m' fhirinn, 's gur saor
    mi gu maitheanas,
Dhùraichdeadh m' inntinn do 'n mhnaoi sin
    bhi 'm flaitheanas.
  *Tha mi* 'n am chadal, &c.

Chaidh mi air m' aghairt do thigh Iain 'Ic-Dhòmhnuill,
Tha mi 'n am chadal, &c.
'S dh' fhaighnich e bras rium, am faca mi Seònaid,
Tha mi 'n am chadal, &c.
Ged fhan i uait bliadhna, cha 'n fhiach duit bhi 'g acain sud,
Ma thig i gu rianail, neo-fhiarasach, dhachaidh,
'S gu cum i deadh shìth ris a' mhnaoi sin tha 'n taice riut,
Tha mi 'n am chadal, &c.

An sin 's e thuirt mise ri Is'beil nigh'n Dàibhidh,
Tha mi 'n am chadal, &c.
Cionnus tha 'm fleasgach-s' 'n a thlachd do mhnaoi t' àbhaist,
Tha mi 'n am chadal, &c.
Innis domh 'n fhirinn, 's bhi saor ann ad fhocal,
'N e do nàdur a chrìon, no do chiall a chuir bacadh ort?
Na cionnus a tha thu, o dh' fhàg Iain Thapaidh thu?
Tha mi 'n am chadal, &c.

An sin 's e thuirt Is'beal, tha mise ro shìthicht',
Tha mi 'n am chadal, &c.
Ghabhainn a lethsgeul aig Seisean na sgìre,
Tha mi 'n am chadal, &c.
*Ged bha* iad ag ràdh ris, gur nàir da bhi fanadh uam,

Tha agam do dhà shiubhal, àl a tha ainid domh,
Seòsaidh is Bàbaidh, Bhàtair is Anabal,
Tha mi 'n am chadal, &c.

Bha bean Mhaighstir Murchadh gu falchaidh
'n a teaghlaich,
Tha mi 'n am chadal, &c.
'S e 'thurus do *Mhoraidh* chuir deireadh is
call oirr',
Tha mi 'n am chadal, &c.
Tha 'm Morair mar b' àbhaist, air 'fhàgail 'n
a shuidheachan,
'S e rinn droch ainm dha, gu 'n d' earb iad an
dithis ris,
Tè dhiubh bhi diombach, 's gu 'n tè dhiubh
bhi buidheach dheth,
Tha mi 'n am chadal, &c.

Thuirt Céitidh, 's i tilleadh, 's a' filleadh a
h-aodaich,
Tha mi 'n am chadal, &c.
Théid mi do *Mhusal* gu m' uile sgeul innseadh,
Tha mi 'n am chadal, &c.
Oir tha bean chòir ann do 'n eòl m' aobhar
chasaidean,
Innsidh mi dhìse 'n tul-fhìrinn mar thachair
dhomh,
'S cruaidh leath' mo chàs, ged nach fàir i mo
leasachadh,
Tha mi 'n am chadal, &c.

Chaidh i air aghairt gu bean Dhomhnuill
Foirbeis,
Tha mi 'n am chadal, &c.
Fhreagair i starach, oir b' fhearas di eirmseachd,
*Tha mi* 'n am chadal, &c.

Tha iad falbh uainn gu ràitheach, ach tàmh-
aidh iad seachduineach,
Cha 'n ioghnadh 's a' chùis sin, ged dhùraichd
sinn dachaidh iad,
'S an latha bhios cùirt ann, bidh sùil aig ri
achmhasan,
Tha mi 'n am chadal, &c.

Dh' fhalbh i le sracadh, 's i pasgadh a còitein,
Tha mi 'n am chadal, &c.
Is rinn i a casaid ri bean Dhomh'll 'Ic-Sheòrais,
Tha mi 'n am chadal, &c.
Chéitidh bi sàmhach, oir 's nàir duit bhi
casaideach,
Ged bhitheadh t' fhear féin air an fhéill uait
ochd seachduinean,
Na 'm biodh tu stuama, cha luaidheadh tu
focal dheth,
Tha mi 'n am chadal, &c.

Thuirt Anna nigh'n Uilleim, tha iomas 'n ad
nàdur,
Tha mi 'n am chadal, &c.
'S tha sin ann an iomadh nach innis do chàch e,
Tha mi 'n am chadal, &c.
Tha mise cho deònach air Domhnull thigh'nn
dachaidh,
'S nach robh mi a' cunntadh air aon dad a
thachair domh ;
'S bu shubhach mi'n oidhch' sin gu'n d' fhoigh-
nich e maitheanas.
*Tha* mi 'n am chadal, &c.

An cuala sibh comhairl' a labhair an Taoitear,
Tha mi 'n am chadal, &c.
Tha fuireach air deireadh, 's cur thairis cho millteach,
Tha mi 'n am chadal, &c.
Innsidh mi dòigh dhuibh, nach còir dhuibh a sheachnadh,
Gun bhi fad as an dùthaich, no dùr aig bhur dachaidh,
Cha 'n ainmeil sior chairbheist, 's cha seirbhis na stracaidhnean.
Tha mi 'n am chadal, &c.

---

## RANN

A rinn am bard, air maduinn, ann an tigh ministeir 'Shleibhte, air an turus a dh' ainmicheadh 's an oran mu dheireadh. Thainig bard do mhuinntir an Eilein do thigh a' mhinisteir, agus iad ri 'm biadh-maidne. Dh' iarr am ministeir air rann a dheanamh air "Sgiath, im, muc, piob-thombaca, agus Sagart." Rinn am bard Sgitheanach so, mar chithear; agus thubhairt Rob Donn, "'S bochd a dh' fhag thu 'n Sagart," agus ann an tiota rinn e 'n rann mu dheireadh.

Thubhairt am bard Sgitheanach,

A' mhuc mar bhiadh, 's an sgiath mar bhòrd,
'S an Sagart nach itheadh an t-ìm,
Sparrainn a' phìob 'n a th——.

Thubhairt Rob Donn,

Bhiadhainn an Sagart gu grinn—
Bheirinn dha 'n t-ìm air a' mhuic;
An targaid air a làimh chlì,
Is pìob-thombaca 'n a phluic!

---

## ORAN

Do fhear a mharbh agh feidh bha leonta, bochd, 's nach b' fhiach urchair a chaitheamh rithe.

Don' e *Choire-Dùghaill*,
Is tu gun fhiù an fhéidh,
*Cha b' ionann Coire-Dùbh*-loch,
*Bha* dùn dhiubh ann an dé;

'S e mac Uilleim 'Ic-Hùistein,
  A leigeadh smùd 'n an déigh,
Cha b' mhò orr' a chuid fudair,
  Na dheanadh a th—tan féin.

Mharbh thu an t-agh grànda,
  'S an sgàird air toirt a leòn,
Biogas is a bhràthair,
  A phàigheas duit ni 's leòir;
Cho luath 's a thig am Màidsear,
  Mo làmh-s' gu faigh thu 'n còrr,
Air son gu bheil thu marbhadh
  Gach biasd tha salachadh feòir.

Dh' fhalbh thu féin 's a' mhaolag,
  'N ur caol-ruith suas am blàir,
Leis a' ghunna stumpach,
  A ghabhadh punnd 'n a beàl,
An toll a thug an ruagair,
  Ni e nead ri fuachd do 'n gheàrr,
'S gu 'n tug am peileir riach,
  Anns am beir an strianach àl.

---

ORAN DO BHAN-MHORAIR MHIC-AOIDH.

*Luinneag.*—'S ait leam gu 'n thuit mi air téis,
  Aoibhinn le subhachas,
  Gur h-urrainn domh chur an céill,
  Beus Churstaidh Sutharlain.

BAINTIGHEARNA *Mhioghraidh*,
'S cinnteach gur h-iughair i,
Cha bhreug dhomh bhi 'g ràdh sud,
'S mu Bhàbaidh a 's piuthair dhi.
  'S ait leam, &c.

Cha 'n urradh mi chantuinn nach fìor,
Cheud uir 'd 's a thubhairt mi,
'S a dh' aindeoin co mholas mo chiall,
'S fiach i ni 's modha dheth.
'S ait leam, &c.

Tha uails' agus àrdan,
Air 'n àireach le subhachas;
Tha 'n dhà-s' air an càradh,
Anns gach àit anns an cubhaidh dhoibh.
'S ait leam, &c.

Cumaidh si dleasdanas dian,
Grian agus dubharachd,
'S e a cleachdadh beath' anns gach tìr,
Fìrinn is modhalachd.
'S ait leam, &c.

Tha gaol aig an t-saoghal,
Air aoidh Churstaidh Sutharlan;
Tha naoinear am faoilt rith',
Mu 'n aon fhear tha dubhach rith'.
'S ait leam, &c.

'S ann agad tha piuthair gun ghruaim,
'S uasal an nighean i;
'S cha 'n ioghnadh leam fleasgaich bhi 'n trom
Gheall air bhi bruidhean rith'.
'S ait leam, &c.

Tha Barb'ra 'n a leanaban
Tha dearbht' ann an cridhealachd,
'S cha sealgair neo-chearbach
A shealgas bean t' uidheamachd.
'S ait leam, &c.

**RANN AIR SEAN FHLEASGACH BEARTACH,**

**'S am bard 'g a choireachadh nach robh e a' posadh.**

Ged tha crodh is caoraich,
'S rud maith do dh' eachaibh 'n caomhnadh,
Aig Uilleam anns an dìthreabh,
Cha sìn e air mire riuth';
Tha 'n fheòil aig' air seanachadh,
'S tha 'fheòsag air ruineachadh,
'S tha 'n t-sròn aig' air biorachadh,
'S neo-bhòidheach an gille sud.

---

**ORAN DO BHAN-MHORAIR MHIC-AOIDH,**

**A bha de theaghlach de na Sutharlaich, an Catadh; agus am bard, agus moran a thuilleadh air, bhi car uin' fhada gun bhi ro thoilichte leis a' phosadh a rinn am Morair. Ach thachair gu robh brathair do 'n Mhorair MacAoidh deigheil air faotainn a stigh do 'n Pharlamaid air son na Siorramachd, agus moran 'n a aghaidh ag iarraidh gu biodh fear eile stigh: Chaidh a' Bhan-Mhorair do Chatadh, agus le cuideachadh a cairdean, fhuair i brathair a' Mhorair chur a stigh. Goirid an deigh so, bha gille do mhuinntir Chata a ruith as o 'n t-saighdearachd, anns an robh e air gabhail;—theich e do Bhaile-na-cille, ait Mhorair MhicAoidh, agus thainig buidheann shaighdear an toir air; agus air dhoibh breith air, chuir a' Bhan-Mhorair fios orra, agus thairg i seomar dhoibh re na h-oidhche, anns an coimhdeadh iad am priosanach; 'n uair thainig iad an sin, thug i ordugh air biadh agus pailteas deoch thoirt dhoibh, agus an sin chuir i piobair d' an ionnsuidh, gus am biodh damhsa ac' fein 's aig na seirbhisich; agus air do na saighdearaibh tuilleadh 's a' choir do 'n deoch a' gabhail, theich am priosanach, 's cha 'n fhac iad an ath shealladh deth. Tha 'm bard a' moladh na Ban-Mhorair air son an da ghniomh so.**

Failt ort féin a' Bhain-tighearn,
Agus taing dhuit chionn do bheus;
'S e mis a bhi mi-nàdurrach,
Mur cuirinn pàirt dheth 'n céill;
'S e b' fhasan do na phàirtidh sin,
A thàrladh tu 'n an clé,
*An cliù* 's an onoir àrdachadh,
*Air chost* an càirdean féin.

Am bràthair leis am b' àill a bhi
Am Pàrlamaid an righ,
Chaidh dhearbhadh le do chàirdeas,
Ni nach fàiling air a chaoidh ;
Cia mar air bith a phàighear dhuit
Am fàbhor s' le Mac-Aoidh,
Bha gnìomh 's an uair sin dèanta leat,
Nach b' àbhaist bhi le mnaoi.

Bu shubhach sinne shuas an so,
'N uair chuala sinn an tùs,
Gur h-ann a thaobh do chuartachaidh,
A bhuannaich iad a' chùis ;
Le cothachadh nam baran sin,
Chuir onoir air do chliù,
Ni b' fhaide o na bhaile,
Na chuid eile de na chùirt.

Cha 'n ainmich mi na puinncean so,
'S nach cuimhnich mi an còrr ;
Ach rinn thu o cheann seachduin,
Ni bha taitneach ni bu leòir ;
Am prìosanach a stopadh,
Dh' casbhuidh leth-trom thoirt do 'n chòir ;
'S a' phàirtidh bhi gun lethsgeul,
Ach a' ghreis a rinn iad òl.

Thainig fleasgach tapaidh,
Agus Cataich air a thòir ;
'S mus cluinnteadh fuaim gu 'n glactadh e,
Mu gheat a' Mhorair òig,
'S tearc a bha 's a' bhaile s',
Dh' aithn'eadh 'bhoineid seach a bhròg,
Chaidh phàirtidh chur á 'm faireachadh,
'S *chaidh* Coinneach uath' do fhròig.

Bha mire 'n sin 's bha tàbhurn,
Eadar fir, is mnàibh, is clann ;
Bha daoine tapaidh, teann, an sin,
A' damhs' nach tuigeadh fonn ;
Chluinnteadh fuaim nan rotaichean,
Aig lotachan fo 'm bonn ;
Gach Dara fear a' tuiteam dhiubh,
'S bha 'n t-*subsect* aig Rob Donn.

Bha bean ri taobh na starsnaich ann,
Rinn seasamh tapaidh, garbh,
Cha b' aithne dhomhs' am *pass*,
An deach' e as, ged bhiodh e marbh ;
Ach eadar chasan boirionach,
Gun bhoineid 's e gun arm ;—
Glé fhaisg do 'n alt an d' rugadh e,
Sud thugad e air falbh !

---

### ORAN LE NIGHEAN D' A LEANNAN,

**Agus air son 'athar bhi 'n aghaidh dha a posadh, an duin' og a' bagradh falbh thun na mara.**

*Luinneag.*

Hé, hoirionnan o, 's ho, hoirionnan o,
'S e hoirionnan o, 's ho, hoirionnan o,

An sgeul a thàinig o chladach,
Mheudaich fadalachd oirnn,
Ma tha 'n triall aig mo leannan,
Gu long chrannag nam bòrd.
Hé, hoirionnan o, &c.

Ma tha 'n triall aig mo leannan,
Gu long chrannag nam bòrd,
B' fhèarr gu 'n cluinnt' e mu bhealltuinn,
'N uair bha 'ghealltanas òg.
Hé, hoirionnan o, &c.

B' fhèarr gu 'n cluinnt' e, &c.
Mu 'n do chùlaich mi 'n t-airgiod
'S nach do shealbhaich mi 'n t-òr.
Hé, hoirionnan o, &c.

Mu 'n do chùlaich mi, &c.
Dearbh cha ghabh mi féin buachaill',
No fear ruagaidh nam bò.
Hé, hoirionnan o, &c.

Dearbh cha ghabh mi féin, &c.
C' uime 'n gabhainn do leithid
Dh' aindeoin feabhais do sheòrs.
Hé, hoirionnan o, &c.

C' uime 'n gabhainn, &c.
Is fear eile 'g am iarruidh,
B' fhèarr na ceud do Mhac-Dheòrs'.
Hé, hoirionnan o, &c.

Is fear eile 'g am iarruidh, &c.
'S olc a fhuair mi an gearran,
'S am ball geal air a shròn.
Hé, hoirionnan o, &c.

'S olc a fhuair mi, &c.
Dh' iomchair breitheamh gun reuson,
Do chur éis air a' chòir.
Hé, hoirionnan o, &c.

Dh' iomchair breitheamh, &c.
'S maith am bargan a mhill e,
Luath's 's a phill e o 'n *drobh'*.
Hé, hoirionnan o, &c.

'S maith am bargan, &c.
Ach ma tha do phost leathan,
An dràsd air eithear fuidh sheòl.
Hé, hoirionnan o, &c.

Ach ma tha do phost, &c.
Eadar *Dungasbaith* 'n Gallaibh,
Is tìr allail Mhic-Leòid.
Hé, hoirionnan o, &c.

Eadar *Dungasbaith* 'n Gallaibh, &c.
'S ma 's a maraiche dearbht' thu,
Cum an fhairg' air a sròn.
Hé, hoirionnan o, &c.

'S ma 's a maraiche, &c.
Ionnsaich stiùradh na stuaidhe,
'S tarruing suas air an sgòid;
Hé, hoirionnan o, &c.

Ionnsaich stiùradh, &c.
Seachad ruinn *Rugha-bhuachaill'*, &c.
'S cum an cuan thun an *Stoir*.
Hé, hoirionnan o, &c.

Seachad ruinn Rugha-bhuachail', &c.
Mothaich *Parbh*, agus *Pùiteig*,
'S biodh do shùil air a' *Chlo*.
Hé, hoirionnan o, &c.

Mothaich *Parbh*, &c.
Seachad ruinn *Sgeir-an-Daoimein*,
'S am muir a' straighlich r' a sròn.
Hé, hoirionnan o, &c.

Seachad ruinn, &c.
Is ma gheibh mi mo dhùrachd,
Chaoidh cha chiùrrar i fuidhp'.
Hé, hoirionnan o, &c.

Is ma gheibh mi, &c.
'S 'n uair gheibh thu foghlum is beartas,
Tha thighinn dachaidh le deòin.
Aé, hoirionnan o, &c.

'S 'n uair gheibh thu foghlum, &c.
Ach na sparradh ghaoth tuath thu,
Gu taobh shuas *Tom-an-eòin.*
Hé, hoirionnan, &c.

---

### ORAN DO IAIN THAPAIDH,

**'N uair bha e 'n a mhaighstir-sgoile, agus a' seinn nan Salm 's an eaglais. Chaidh Rob Donn a stigh do 'n eaglais, agus an coimhthional ri seinn nan Salm; agus gun duil bhi ris a' bhard 's an eaglais air an la sin, cho luath 's a chunnaic Iain Thapaidh e, cuimhneachadh nan oran searbha rinn am bard da, sud a mach a fonn nan Salm e, 's chaidh an t-seinn air mhearachd, 's an coimhthional gu mi-mhodh le gaire.**

CUIREAR fios gu Iain Thapaidh,
Gur còir an teagasg so sgaoileadh,
Ach an cluinn na tha cosd air,
Nach robh a chleachdadh mar shaoil iad;
Ged thug 'athair dha *porsan,*
Cobhair eòlais gu aoireadh,
Ciod an truaigh' chuir 'n a shuidh' e,
Gu bhi 'n a bhreitheamh air daoinibh?

Ciod bhur beachd air a' choigreach,
Rinn an leigeadh mi-shìobhalt,
Is gu robh e gu h-eibeant,
*A' cumail* aideachaidh Criosdaidh;

Chuir e sgleò air a' bhleid ud,
  Le glòir gun chreidimh gun ghnìomh'raibh,
Nach do sheall e ni b' fhaide
  Na 'm poll 'n do choidil a mhiannan.

Shìn thu 'n toiseach le fàbhor,
  'S thug iad àireamh do chloinn dhuit ;
'S le do chleachdaidhnean àluinn,
  Leig do nàbaidhnean call leat ;
Chuir thu cumant *Cheann-taile,*
  Le do chràbhadh an geall ort,
Gus am fac' iad gu 'n d' fhàs thu
  Mar na fàidheanaibh feallsa.

Le do Chriosdalachd charach,
  Air ghaol arain is airgid,
Dh' fhàg do phost feadh na sgìr' thu,
  Gu bhi saor o gach cairbheist ;
'S e na dhà sin mhi-mhaiseach,
  Fhuair a mach ann do cheilg thu,
Mar-ri t' aigneadh neo-thoirteil,
  Chuir a' chorc anns na Sailm dhuit.

Bu tu 'n dom a measg céire,
  Do 'n chléir uil' anns an d' fhàs thu ;
Is a' chrìon fhiacaill ghaibhre,
  Anns na coilltibh a 's àirde ;
Bhi dol mearachd 's an t-seinn dhuinn,
  Air gach aon latha-sàbaid,
Gu 'n d' thug sud air luchd t' éisdeachd,
  Gu robh t' éigheachd 'n a gràin doibh.

Na 'm bu choimhearlach Cléir' mi,
  Cha bhiodh éis de na phàirtidh,
*Millidh* striobhaid a' chuinneag,
  *'N* uair is urramaich' làn i ;

Tha e dearbhta gur trosg e,
  Nach 'eil a' faicinn a bhàithe,
Sgiùrsar mach air a *Chrasg* e,
  Air muin asail Bhalàaim.

Innis dhomhs' co bu bhàrd duit,
  Is do 'n phàirtidh bha 'm *Meircean*,
No co a bha 'g a do chobhair,
  'N uair chaidh thu cheangal nan ceapag;
Bha Iain Thapaidh mar *stile* ort,
  Oir 's tu oighre 'n fhir-cheasnaich',
Ach mur freagair thu 'n fhearachd-s',
  Bidh "Iain mi-Thapaidh" 'm feasd ort.

Cia b' e chobhair 's an dàn thu,
  Thug e stràchd dhuit gu d' mhasladh,
Dhol a tharruing ri t' aodan,
  Fear a dh' fhaodadh do chasadh;
'S e thug ort bhi 'n ad Chriosdaidh,
  Gaol do *stìpein* a mhealtuinn,
'S fad a ghabh thu o 'n àl sin,
  A fhuair am bàs 's iad 'n am *Martair'*.

Ach na fuilingeadh tu spòrs' uainn,
  Cha rachadh 'n t-òran so shéideadh,
Mur b' e na thug thu do thàmailt
  Do na thàmh 's do na dh' eug uainn;
'S mò an dùsgadh do t' anntlachd,
  Anns an rann-s' gun ghuth bréige,
Na ged thilgteadh do pheileir,
  Capull salach an *fheursaidh*.

Ciod a' bhuinte bh' aig Sgriobtur,
  Ri do chiotaireachd chealgaich,
No bhi làimhseachdadh firinn,
  *Gus an aoir* a bhi cearbach;

Ged nach d' ràinig do dhùbhlan,
  Air dàn gu d' dhùrachd a dhearbhadh,
Rinn thu 'n dùnadh an amhrain,
  Gnìomh an amhlair, mar dh' earbainn.

---

### ORAN EILE DO IAIN THAPAIDH,

**Mar gu b' ann le a leannan.**

*Luinneag.*—Iain uallaich, Thapaidh,
'S toigh le gruagaich maitse,
Sud bheir uam fear t' fhasan,
B' fhèarr bhi 'm feasd d' a dhìth.

FHUAIR thu cairteal fùdair,
Agus furaist dùbailt,
'S dh' fhàg craicionn brùit'
Air dara taobh do chinn.
  Iain uallaich, Thapaidh, &c.

Ged tha casag ghorm ort,
Cha 'n 'eil cruth fir séilg ort,
Gunna glas gun charbad,
Leis 'n do mharbh thu 'n t-saoi.
  Iain uallaich, Thapaidh, &c.

'S olc a fhuair thu 'n galar,
Chaidh do shnuadh 's an talamh,
Thilg thu 'n làir do pheileir,
'S ann is gainne nì.
  Iain uallaich, Thapaidh, &c.

Chaidh do thigh a reubadh,
Is chaill do ghunna 'gleus ;
Is ghabh na h-eich am *feursaidh*,
'S chaidh iad féin a dhìth.
  Iain uallaich, Thapaidh, &c.

'S iomadh oidhch' is feasgar,
Bha mi 'g a do fhreasdal,
Eadar *Innis-Bhreacaidh*
Agus *Lios-nàn-craobh.*
Iain uallaich, Thapaidh, &c.

Ged 'eil ràidh o dh' fhairich,
Cha 'n 'eil trà o dh' aithnich,
Gu bheil nàdur manaich
Ann, gun chron do mhnaoi.
Iain uallaich, Thapaidh, &c.

---

### ORAN EILE DO IAIN THAPAIDH.

Mheall thu mi 'n uair thilg thu 'n làir,
'S nach deach' i bàs mar chualas,
Le arm ri sùil, is fùdar bàn,
Is e gun ghràine luaithe.

Tha mulad agus cachdan,
Is faspan orm le gruaman,
Fhleasgaich òig an òir fhuilt chais,
Thilg thu 'n t-each do ruathar.

Tha casag ghorm air mo ghràdh-s',
Is adharc làn r' a ghuallainn ;
Cha robh thu glic nach d' thiorc thu 'n làir,
Mu 's deach' an gràn 'n a cluasan.

---

### ORAN EILE DO IAIN THAPAIDH.

Mhargaidh, na bi mire
Ris a' ghille tha 's an spùrst air ;
Mhargaidh, na bi mire ris,
*Oir dh'* innis mi o thùs e.

Cuir fios gu MacCormaig,
  Oir 's tric a mharbh e 'n t-ùrlach,
E dh' fheuchainn ciod am cumbaist,
  Théid 's a' *bhlunnderbus* do fhùdair.

Ged gheibh thu miosar cnàimhe dhi,
  'S ged gheibh thu càmus ùr dhi,
Na téid do thilgeadh làire leath',
  Mur cuir thu làn an dùirn innt'.

'N uair ràinig mi na beallaichean,
  Gu 'n d' thug mo thoil gu taobh mi,
Gu 'n deach mi suas an rathad ud,
  Gu lathach preas nan rùdhag.

---

### ORAN AIR NIGHEAN OG,

**Bha cho baoth 's gu d' innis i bruadar a chunnaic i air a leannan, e a thighinn le iuchair 'n a laimh, a dh' fhosgladh glas ur bha aice air ciste.**

*Luinneag.*

Gur h-ann thall, thall, thall,
  Gur h-ann thall gheibh thu i ;
Gur h-ann thall, thall, thall,
  Tha do ghnothuch troimh 'n fhrìth ;
Is mur 'eil an iuchar agad,
  Fiucharann a clì,
Siubhal rathad tigh a' Ghreumaich,
  'S gu 'n gleus e dhuit i.

'N uair théid thu do 'n tìr shuas,
  Bi gu suairce le faoilt ;
*Agus* feuch gu 'n gleidh thu 'm bruadar
  *A* chualas anns an tìr ;

Is mur 'eil an iuchar agad,
  Fiuchar ann a clì,
Siubhal rathad tigh a' Ghreumaich,
  'S gu 'n gleus e dhuit i.
      Gur h-ann thall, &c.

'S iomadh *subseig* uasal,
  Fhuair sinn 's an tìr ;
'S e 'm fear a thàinig air chuairt,
  Bh' air a bhuaireadh le gaol ;
Gach car a thug a' ghruagach,
  Mu 'n d' fhuair i fear pìob ;—
An iuchair is am bruadar,
  Is gruag Iain Mhaoil.
      Gur h-ann thall, &c.

Tha iuchair ann am *Malldaidh*,
  'S gur mall a ruitheas i,
Cha 'n 'eil fear a ni rann,
  Nach faigh crampadh maith dhi ;
Am fear a thachair làimh rith',
  Cha 'n fhàir e tigh'nn d' a dìth,
'S còir da cur do 'n cheàrdaich,
  'S gu càirear da i.
      Gur h-ann thall, &c.

'S ann a bhios a' mhùirn
  Air taobh thall a' chaoil,
'N uair thig i mach gu sùrdail,
  Thoirt sùil air a gaol ;
A' dupadaich 's a' beiceadaich,
  'S ag eilteachadh le faoilt,
'G a chlapaigeadh 's 'g a phàgadh,
  Le 'gàirdeanan sgaoilt'.
      Gur h-ann thall, &c.

## ORAN DO BHANTRAICH,

**A phos an ceann uine ro ghearr an deigh bais a mhnatha.**

*Luinneag.*

Tha stic anns a' ghaol nach tuig mi air chòir,
'S tha aignidhean faoin aig gillean tha òg,
Ri faicinn na caoir' aig fir a bha pòsd'.

THA na suiridhich ro ghann duinn,
'S am beagan tha ann diubh,
Cha 'n 'eil iad cho sanntach
Ris na bantraichean òg.
Tha stic anns a' ghaol, &c.

Tha buaidh orr' nach fhiach iad ;
Cha 'n eòl domh fear ciallach,
A fhuair iad, a dh' fheuch iad,
'S a dh' iarradh an còrr.
Tha stic anns a' ghaol, &c.

Tha fir ann do thalamh,
O dh' fhàg thu do bhaile,
Rinn cùmhnant is banais,
An déigh falair is bròin.
Tha stic anns a' ghaol, &c.

Ni mi tàmh anns a' bhaile s',
Gus an dean iad dhomh banais,
'S gu 'm bi mi cho sona,
Ri bean Do'uill òig.
Tha stic anns a' ghaol, &c.

Gu bu fada t' each leumnach,
A' leagadh nan ceudan,
Gach aon a dhol eug dhiubh,
Ach thu féin a bhi beò.
Tha stic anns a' ghaol, &c.

'S truagh nach mise bhiodh faicinn,
Nam mnathan-s' tha seach-laimh,
Bhi cur aon mu seach dhiubh
Air an each aig mo *Lord*.
Tha stic anns a' ghaol, &c.

Tha mnathan an talmhainn-s'
Cho falluin, 's cho calma,
Cha 'n fhaod sinn am marbhadh,
'S cha 'n fhalbh iad d' an deòin.
Tha stic anns a' ghaol, &c.

---

## ORAN DO ISEABAIL NIC-COINNICH,

'S i air gabhail feirg r' a nabuidhean, air son nach tugadh iad an t-aiseag dhi air latha stoirmeil, 's gu b' eigin di dol timchioll ceann a' chaolais.

'N uair thàinig sluagh nam bràigheachan,
Bha eagal gu biodh bàthadh ann,
'S a' chulaidh air dhroch càradh ac',
A dh' easbhuidh ràmh no seòl.
'S a chulaidh air dhroch, &c.

Bha Aonghas Mac Dho'll 'Ic Eachuinn ann,
Is eagal mòr mu 'n aiseag air,
'S am fear nach rachadh dhachaidh dhiubh,
Cha 'n fhaigheadh cas air bòrd.
'S am fear nach rachadh, &c.

Bha Iain MacDhòmhnuill *Sgeireidh* ann,
'S cha d' rinn e gnìomh mar thoilleadh dha,
Ri Iseabail Nic-Coinnich 's i
'N a suidh' air sgeir f' a chòir.
*Ri Iseabail* Nic-Coinnich, &c.

'N uair dh' fhàg na daoin' air dheireadh i,
Gu d' thug i sealltuinn ghoirid orr',
Bu duine luath a bheireadh oirr',
'S i ruith mar fhear 's an tòir.
Bu duine luath, &c.

Am fear d' am b' eòl a riarachadh,
'S nach cuireadh chaoidh am fiaras i,
'S a dheanadh dhi na dh' iarradh i,
'S ro mhaith a b' fhiach e 'n còrr.
'S a dheanadh dhi, &c.

'N uair thàinig tìom an fheasgair sin,
'S a thug mi dùil de 'n aiseag uath',
'S ann smuainich mi dhol dachaidh,
Gus am faicinn *Bad-a-mheòir.*

---

## RANN AIR LONG RUSPUINN,

Sean long bheag, bha air a caireadh le ceannaiche, bha 'n a shean duine, agus a bhris roimhe sin chairich e an long so, le spruilleach luinge chaidh bhriseadh ri stoirm geamhraidh air traigh fagus do Ruspunn; bha 'n ceannaiche posd' ri seann nighean goirid roimh 'n am sin, 's iad gun chlann. 'N uair rinn e suas an long, 's ann le luath ranaich mar luchd chaidh e leatha air a' cheud siubhal.

Seana mharaich, seana cheannaich,
Le seana chaileag, 's iad gun sliochd;
Gun tuar conaich air a' chual chrannuich,
Is luath rainich air a ceud luchd.
Bha sean acair, gun aon taic innt',
Air sean bhacan, ri sean tigh;
Leig an sean todha gun aon chobhair,
An sean eithear air seana chloich.
Bha triùir ghaisgeach gun neach coisrigt',
Air dhroch eistreadh 'n an caol ruith.
*Gu long Ruspuinn* nach pàigh cuspuinn,
*An t*-seana chupuill nam plàigh rith'.

'S mòr an éis e do fhear *pension*,
Bha 's na rancaibh fada muigh,
Bhi air chùl fraighneach air stiùir Sìne,*
Gun dùil sìneadh ri deadh chluich.
Bha 'n t-sean chlasach do 'n t-sean spreisneach,
Dh' fhàg seana chòrsair, de 'n t-seana bhrac,
Bha seana chompaisd gun aon tionntadh,
An seana chrumpa do bhràth thombac ;
Seana ghlagach an t-seana chladaich ;
An t-seann rodach ris gach sean tobht,
Sean sgrogag an t-sean bhodaich,
Gun aon sodal aig tonn riut.

---

RANN,

**A rinn am bard 'n uair bha e 'n a bhalachan fior og, agus e ri buachailleachd nan laogh, an tigh Iain Mhic-Eachuinn ; bha banais gu bhi 'n an coimhearsnachd, agus 's e "Am fear liath," an leas-ainm a b' abhaist bhi aca air fear na bainnse. Bha duil aig a' bhard gu faigheadh e chaed dol a dh' ionnsuidh na bainnse ; ach 'n uair thainig e dhachaidh 's an fheasgair, 's a dh' fhoighnich e an d' fhalbh iad chun na bainnse, 's a dh' innis iad da gu 'n d' fhalbh—ghabh e tamailt gu deachaidh e fein fhagail, agus rinn e an rann so mu'n deachaidh e a' chodal.**

'N UAIR shuidh iad gu biadh,
'S 'n uair thaingich iad Dia,
Bha 'n duin' òg ac' cho liath,
'S ged b'iar-ogh' do Adhamh e :
Bha 'm muillear mòr liath ann,
Le 'churrachd mhòr liath,
'S a' chailleach mhòr liath bu mhàthair dha.
Bha 'm bodach mòr liath a' sgeulachd dhoibh,
'S bha chailleach mhòr liath ag eàrlachadh,
'S bha 'm ministeir liath a' cràbhadh dhoibh.
Bha Seòrasan liath, 's a cheann anns a' chliabh,
Agus guinneich bheag liath á Ardachadh.

* Ainm na luinge.

Na h-uile fear liath, o 'n ear gus an iar,
Eadar *Bealach-nam-Fiann* is *Càrnachadh*.
Bha h-uile fear liath d' an càirdean ann,
Gach duine bha liath an *Arnaball*.
'S na h-uile fear liath a thogair ann triall,
'S Mac-Neill mòr liath 'g am bàrnaigeadh.
Bha bioran mòr iaruinn mar b' àbhaist ann,
Bha teine le biadh 'g a eàrlachadh,
Bha mòine dhe 'n t-sliabh,
Air a tarruing le cliabh,
Mar ri cuilionn mòr liath nan *Ardachan*.

---

### ORAN GAOIL,

**Rinn am bard d' a leannan, Anna Morastan, nighean og ro chliuiteach, agus d' an tug am bard a cheud gaol: Bha e fada 'g a h-iarruidh, agus ise car leam-leat, gun bhi 'g a diultadh no 'g a gabhail; ach turus a thug e chun na h-airidh far an robh i aig an am, 's ann dhearc e oirre an cuideachd an t-Saoir bhain, d' am b' ainm Iain Moraidh, ghabh e gu ro-throm i a chur cul ris fein. Phos i an Saor ban an deigh so, agus ma 's fior aithris an sluaigh—cha robh i riamh toilichte gu 'n chuir i cul ri Rob Donn; agus cha mho a dhearbh an Saor ban e fein 'n a cheile ro thaitneach.**

'S TROM leam an àiridh, 's a' ghair so a h-innt',
Gun a phàirtinn a dh' fhàg mi, bhi 'n dràsd air mo chinn,
Anna chaol-mhalach, chìch-chorrach, shlìob-cheannach, chruinn,
Is Iseabail a' bheòil mhilis, mhànranach, bhinn.
Heich! mar a bha, air mo chinn,
A dh' fhàg mi cho cràiteach, 's nach stà dhomh bhi 'g inns'.

Shiubhail mis' a' bhuaile, 's a suas feadh nan craobh,
'S *gach* àit anns an b' àbhaist bhi pàgadh mo *ghaoil*;

'N uair chunnaic mi 'm fear bàn ud, 's e màn-
ran r' a mhnaoi,
B' fheàrr leam nach tiginn idir, làimh riu, no
'n gaoith.
'S e mar a bha, air mo chinn,
A dh' fàg mi cho craiteach, 's nach stà dhomh
bhi 'g inns'.

O 'n chualas gu'n gluaiseadh tu uam leis an
t-Saoir,
Tha mo shuain air a buaireadh le bruadraichean
gaoil;
De 'n chàirdeas a bha sud, cha 'n fhàir mi bha
saor,
Gun bhàrnaigeadh làimh riut, tha 'n gràdh
dhomh 'n a mhaor.
Air gach trà, 's mi ann an strì,
A' feuchainn r' a àicheadh, 's e fàs rium mar
chraoibh.

Ach Anna bhuidhe 'n Dòmhnuill, na 'm b' eol
duit mo nì,
'S e do ghràdh gun bhi pàight' leag a mhàn
uam mo chlì;
Tha e dhomh á t' fhianuis, cho gnìomhach 's
'n uair chì,—
Diogalladh, 's a' smùsach, gur ciùrrtach mo
chridh'.
Nis, ma tha, mi ga do dhìth,
Gu 'm b' fheàirde mi pàg uait, mus fàgainn
an tìr.

Ach labhair i gu fàiteagach, àilghiosach rium,
Cha 'n fhàir thu bhi làimh rium, do chàradh
*mo chinn ;*

Tha siathnar 'g am iarruidh o bhliadhna do
thìom,
'S cha b' àraidh le càch thu, thoirt bàrr os an
cinn.
Ha, ha, ha! an d' fhàs thu gu tinn,
'N e 'n gaol-s' a bheir bàs ort? gu 'm pàigh
thu d' a chinn!

Ach cionnus bheir mi fuath dhuit, ged dh' fhuaraich thu rium,
'N uair 's feargaich' mo sheanchas, mu t' ainm
air do chùl,
Thig t' ìomhaigh le h-annsachd, 'n a shamhladh
'n am ùigh,
Saoilidh mi an sin gu 'n dèan an gaol sin an tùrn.
'S théid air a ràth, gu h-as-ùr,
Is fàsaidh e 'n trà sin, cho àrda ri tùr.

---

ORAN DO 'N NIGHEAN CHEUDNA,

**'N uair bha cho iomadh 'g a h-iarruidh, agus am bard fein a measg chaich, mu 'n tug i an diultadh mu dheireadh dha.**

*Luinneag.*—Hi-im, agus hi-im o,
Hi-im, agus hi-im o.

THA gruagach àraidh shuas air àraidh,
'S mòr thug gràdh dhi, 's mairg nach fhàir i.
Hi-im, agus, &c.

An tùs na bliadhna, dùn 'g a h-iarruidh,
Triùir a' tigh'nn diubh, 's triùir a' triall diubh.
Hi-im, agus, &c.

Fear goirid leathan, fear eadar-mheadhonach,
*Fear* dubh, fear donn, fear crom, fear dìreach.
Hi-im, agus, &c.

Tha Guinnich chionalt, chinneant, chàirdeach,
Ghnìomhach, bheartach, neartmhor, làmhant'.
Hi-im, agus, &c.

Raibeart Abrach, tapaidh, treubhach,
Gnìomhach, greigheach, màgach, spréidheach.
Hi-im, agus, &c.

Tha pàirt de 'n t-sluagh, 's an uair s' r' an innseadh,
Muillear, tuairnear, tuath, is *grìobhair.*
Hi-im, agus, &c.

Cha liutha litir anns na brudaibh,
No duin' òg an tòir cho fad oirr'.
Hi-im, agus, &c.

Bha I, N, D, bha E, *two Angus,*
U, R, O, gu *poly gamos.**
Hi-im, agus, &c.

---

### RANN THEARLAICH RIABHAICH.

Failt' ort féin, a Thèarlaich Riabhaich,
Cha 'n fhaca mi ort riamh ach gnùig.
Anam anns a' chorp mhi-chiallach,
Aig am bheil dà thrian de 'n bhrùid ;
Goile madaidh, làmhan lapach,
Tàrr lachduinn 's muineal ciarr,
Casan grànda, cama, crupach,
Aig Tèarlach smugach nam miall.
Mheud do chàirdeis ris na madaidh,
Dh' fhanadh anns na creagaibh rè oidhch',
Chuir thu mearachd air an t-sluagh,
Ghabh iad romhad fuathas oillt' ;

* *Greek, signifying* more than one husband or wife.

Ged bha sinne mar bha sinn,
'S beag an càs ged bhiodh an fheòil 's a' mhin,
Agus mo dhà chàbag,
Fad na sàbaid air do mhuin.
'S iomadh tè fhuair mac air éigin,
Nach d' rinn feum; 's bu neach diubh sin
Nighean Mhic-Amhlaidh,
'N uair rug i 'n t-amhlair dubh.

---

## ORAN GAOIL,

**An ainm Choirneil Mhic-Aoidh, mac Iain Mhic-Eachuinn, 'n uair bha e 'n a ghille og, a' fagail na duthcha, do Churstaidh Brodaidh, nighean Mhr. Brodaidh, ministeir Eadarachaolais, agus gealladh posaidh bhi eadar iad.**

THOIR an t-soraidh s' gu mo Churstaidh,
Tha air slios a' Bhadchaoill,
D' an d' thug mi mo ghealladh,
'S bha a chomain d' a chinn,
Ach ma 's éigin dhomh innseadh,
Ni dh' fhàg mi-thoilicht' sinn;
'S e na dh' aontaich mi mar-riut,
'S na ghabh barail gu 'n till.
Tha mo thriall-s' do *Shiamaica*,
Fad a *léigeach'* o thìr,
Is tha m' inntinn a' tilleadh,
Gu h-iomall a' chaoil;
B' e mo dhùraichdhadh bhi stiùradh,
'N déigh mo chùrs thoirt gu crìch,
Seachad ruinn Rugh' na *Faraid*,
Troimh na h-eileanan fraoich.

Gabh mo lethsgeul, a Churstaidh,
'S dean'maid misneach faraon,
*Tha* onoir 'g am éigheachd,
*C'* uim' nach éisdinn cia daor;

Gun a chosnadh tre chrùthaig,
Dearbh cha b' fhiùgh mi do ghaol,
Is ma chailleas mi t' fhàbhor,
'S mios a tha mi na shaoil ;
Ach ma théid mis, a nighean,
Air an t-slighe s' cho chinnt',
'S e bhi 'n dàn domh bhi cho sealbhach,
Ni cho tarbhach 's gu 'm pill,
Seasaidh 'n càirdeas mar bha e,
No ni 's àirde dà fhillt',
'S a chaoidh tuilleadh cha 'n fhàg mi
Thu air làr a *Bhadchaoill.*

'S mo an cachdan leam t' fhaicinn
Làn reachd agus bròin,
Na na gheibh mi do phuthair,
Air an t-siubhal s', 's mi beò ;
Cha 'n 'eil aon dad air m' inntinn,
Tha na chlaoidh do mo spòrs,
Nach do leag sud air m' àillteachd,
Bhi 'g ad fhàgail 's an t-*Sròn ;*
Ri fàgail mo nighinn,
Tha mo chridhe gun sìth,
'S gu a ceangal ni 's cruaidh' rium,
'S ann is truaighe leam i ;
Ach na 'n creideadh tu m' fhocal,
Gu tìom t' fhaicinn a rìs,
An déigh a chosnadh tre chruadal,
'S ro mhaith 'n duais leam do ghaol.

## ORAN AN AINM CHURSTAIDH BRODAIDH DO CHOIRNEAL MAC-AOIDH,

**A rinn am bard, an ath bhliadhna an deigh do 'n Choirneil dol a h-Shiamaica, agus e air oidhche an tigh a mathar.**

*Luinneag.*—'S olc a dh' fhàg an uraidh mi,
An uraidh, 'n uraidh, 'n uraidh mi,
'S olc a dh' fhag an uraidh mi,
An uraidh dh' fhalbh an gille uam.

Cheart cho luath 's a dh' imich thu,
'S an tìr shuas gu 'n d' innis iad ;
'S ged bha do ghaol mur theine dhomh,
Cha 'n fhaiceadh càch mi sileadh leis.
'S olc a dh' fhag, &c.

'S e thug dhomhs' sud iomrachadh,
Eagal mo chliù a mhilleadh leis ;
'S ged bheirinn éigh a chluinneadh tu,
Gu 'm faiceadh càch nach pilleadh tu.
'S olc a dh' fhag, &c.

Nis o 'n chaidh thu as an tìr,
'S iad do dhaoin' a 's fine leam,
Gur h-e do ghaol is tinne dhomh,
'S do chliù o chàch a 's binne leam.
'S olc a dh' fhag, &c.

Tha mi 'g athchuing ort bhi tigh'nn,
Mu 'n dean a' ghrian milleadh ort,
Mu 'm faigh thu biadh ni tinneas duit,
'S mu 'm faic thu òigh ni mire riut.
'S olc a dh' fhag, &c.

### ORAN EILE AN AINM CHURSTAIDH BRODAIDH,

**Air do 'n bhard eiridh air an ath mhaduinn, dh' fhoighnich e rithe, co uime a bhruadair i 'n raoir? Fhreagair ise, "Cia b' e air bith mu 'n do bhruadar mi, cha 'n 'eil thusa dol a dh' fhaotainn fios air:" agus thubhairt am bard.**

An ni sin chunnaic thus am bruadar,
Chum thu gu stuam' e a' d' rùn,
Gabhaidh tu màireach a lethsgeul,
Nach tàir e ni 's faisge dhuinn,
Mo nighean donn, 's tu gu 'n togainn,
Mo nighean donn, thogainn thu;
Mo nighean donn, 's tu gu 'n togainn,
'N uair thig fear a thogas thu.

Ged nach 'eil aisling 'g a dhearbhadh,
Gabh thus' a dhealbh ann ad rùn,
'S subhaiche bhios tu 'n ad chadal,
Gu fada na bhi ad dhùisg.
Mo nighean donn, &c.

Ged bhiodh seachd oidhche thùn an lathà,
'S dìleas a luidhinn ri d' thaobh;
Is b' fheàrr leam na cupull reidhneach,
Gu 'm biodh t' oighr' air mo ghlùn.
Mo nighean donn, &c.

Tha a dhuinealas 'n a bhuannachd,
'S tha do stuamachd-s' a' cosnadh cliù;
'S ged a dh' iom-sgair an cuan sibh,
Gu bheil a' bhuaidh air gach taodh.
Mo nighean donn, &c.

---

### AONGHAIS BI TREUN.

Tha mo spiorad fo chuing,
'S bidh mi fuidh mhulad a chaoidh,
Air son nach 'eil mar rium do chothrom,
Na *cheannaicheadh* Anna mar mhnaoi.
*Tha mo* spiorad fo chuing, &c.

Tha mo nì cho tana,
'S nach urrainn mi aran thoirt dí;
Tha mo ghaol cho deala,
'S nach tàir mi bhi sona d' a dìth;
Tha mo dhaoine a' fantuinn
Cho dreamach le corruich 's le strì,
Cha 'n aithne dhomh duine nach canadh,
Gu 'm b' ainid leis aona dhiubh trì.
Tha mo spiorad fo chuing, &c.

'S neònach leam t' athair bhi gealltuinn,
Gu 'n cumadh e 'chlann air aon spréidh,
Oir is fear esan bha fulang
Mu'n d' fhuair e na bhuinnig e féin,
Shuidhich e 'anam an geall oirr'.
Ged chailleadh e 'theaghlach gu léir,
'S cha chreid mi nach aidich an saoghal,
Gur mise 's mo aòbhar na éis.

O! cha toigh leam gu bràth.
A' mhuinntir a 's subhaich' 's a 's sàthaich',
Dh' aindeoin an cothrom 's am buinnig
Mur dean iad comh-fhulang ri càch.
O! cha toigh leam gu bràth, &c.

Bha mi an teaghlach ministeir,
A chronaich na h-uile ni bàth,
Dh' iarradh droch smuaintein a bhacadh
Gun pheacadh a chleachdadh no r'àdh,
Ged b' e sud pàirt d' a ghnothuch,
Bhi tabhairt na comhairle b' fheàrr,—
Chaidh 'n stic so ni 's fhaide ann am aigneadh;
Na 's urradh mi aideachadh dha.

*'S iad do* cheisteachan teann,
*Dh' fhàg* mo lethsgeulan fann,

Air son nach 'eil romham a bhacadh,
A' chomhairl' a ghlacadh mo cheann.
'S iad do cheisteachan teann, &c.

Ged nach biodh bò r' a bhleoghan,
Caoire no gobhair ach gann,
Ged nach biodh sguab 's an t-sabhull,
Bidh dùil ri cobhair nam beann;
Cha 'n eòl domh seòl a 's taitneich'
Air beartas 'n uair thachradh e gann,
No daoine bhi innealt gu cleachdadh,
Fasan na h-acfuinn a th' ann.

O! nach téid sinn air ghleus,
'S c' uime nach cuir sinn an céill;
Nach ann an socair no 'm beartas,
Tha 'n earrann a 's treise d' ar spéis.
O! nach téid sinn air ghleus, &c.

Cuir-sa gu gnìomhach, duineil,
Do lìon 's do ghunna air seòl,
Marbh dhuinn fiadh gu sithionn,
Iasg, is uibhean, is eòin;
Falbhamaid dh' ionnsuidh a' Pharsoin,
Is deanamaid seasamh 'n a chòir:
Pilleam, is suidheam, is guidheam,
Air uidheam gu faigheam an còrr.

Och! a Naoghais, bi treun!
Is cum do ghealladh rium féin;
Cho liutha 's tha tabhairt ort comhairl,
Bhi 'g amharc mu 'n tabhair thu leum.
Oh! a Naoghais, bi treun!

Théid mi gu clìceach, carach,
*Mu 'n cuairt* a mhealladh an fhéidh:

Is théid mi air uairibh uile,
Gu bruachan eil-thir an éisg;
'S ged robh mo dhìlsean a' trod rium,
An grabadh no 'm magadh cha 'n éisd,
Ach cùmhnant, is eigheach na h-eaglais,
Pòsadh gun eagal gun eis.

---

### BRIOGAIS MHIC RUAIRIDH.

**Rinneadh an t-oran so leis a' bhard aig banais "Iseabail NicAoidh," nighean Iain 'Ic-Eachainn, air dhi bhi posda ri Iain, mac Choinnich Sutharlain. Bha cruinneachadh ana-barrach sluaigh air a' bhanais do uaislibh na duthsha; ach air do Iain MacEachuinn agus am bard cur a mach air a cheile goirid roimh 'n am sin, cha d' fhuair am bard gairm chun na bainnse, ged bha e chomhnuidh ann an ait' fagus air laimh. Ach air do Choinneach Sutharlan, athair fir na bainnse, thighinn air an ath mhaduinn an deigh a' phosaidh, agus Rob Donn ionndrainn, thubhairt e ri Iain Mac Eachuinn, gu 'm b' fhearr cuireadh a thoirt do 'n bhard 'n a thrath, na gu 'n cluinnteadh sgeula mu 'n bhanais fathast. Bha fios aig Iain MacEachuinn, nach tigeadh am bard air 'ailghios-sa, ged chuireadh e fios air. An sin chuir na h-uaislean uile, 'n an ainm fein, fios air, agus mur tigeadh e leis an teachdaireachd sin, gu 'n rachadh iad fein uile g' a shiredh. Thainig Rob Donn gu toileach; oir bha mor speis aig do Iain MacEachuinn, 's d' a theaghlach, ged thainig eadar iad aig an am sin. Air an t-slighe dh' ionnsuidh tigh na bainnse, dh' fhoighnich Rob Donn ris an teachdaire thainig d' a shireadh, An do thachair ni amhuilteach 's am bith 'n am measg o thoisich a' bhanais? Thuirt an teachdaire nach cual esan ach aon rud—Gu 'n do chaill "Mac Ruaraidh beag," gille thainig an cois fir na bainnse, a bhriogais. Bu leoir so leis a' bhard, agus mu 'n d' rainig e tigh na bainnse, ged nach robh ann ach astar dha mhile, bha 'n t-oran deanta; agus cho luath 's a shuidh e, thoisich e air a ghabhail.**

*Luinneag.*

An d' fhidir, no 'n d' fhairich, no 'n cuala sibh,
Co idir thug briogais Mhic Ruairidh leis?
Bha bhriogais ud againn an àm dol a chadal,
'S 'n uair thainig a' mhaduinn cha d' fhuairadh i.

Chaidh bhriogais a stampadh,
Am meadhon na connlaich,
'S chaidh Hùistein a dhanns' leis
Na gruagaichibh;

'N uair dh' fhàg a chuid misg e,
Gu d' thug e 'n sin briosgadh,
A dh' iarruidh na briogais,
'S cha d' fhuair e i.
An d' fhidir, no'n d' fhairich, &c.

Na 'm bitheadh tu làimh ris,
Gu 'n deanadh tu gàire,
Ged a bhiodh siataig
'S a' chruachan agad,
Na faiceadh tu 'dhronnaig,
'N uair dh' ionndrain e 'pheallaig,
'S e coimhead 's gach collaid,
'S a' suaiteachan.
An d' fhidir, no'n d' fhairich, &c.

Iain MhicEachuinn,
Ma 's tusa thug leat i,
Chur grabadh air peacadh
'S air buaireadh leath';
Ma 's tu a thug leat i,
Cha ruigeadh tu leas e,
Chaidh t' uair-sa seachad
Mu 'n d' fhuair thu i.
An d' fhidir, no'n d' fhairich, &c.

Chaitriona Ni'n Uilleim,*
Dean briogais do 'n ghille,
'S na cumadh sud sgillin
A 'thuarasdal;
Ciod am fios nach e t' athair,
Thug leis i g' a caitheamh,—
Bha feum air a leithid,
'S bha uair dhe sin.
An d' fhidir, no 'n d' fhairich, &c.

* Bean Iain Mhic Eachuinn.

Briogais a' chonais,
Chaidh chall air a' bhanais,
Bu liutha fear fanoid
  Na fuaidhil oirr' :
Mur do ghléidh Iain MacDhòmhnuill
Gu pocan do 'n òr i,
Cha robh an *Us-mhòine*
  Na luaidheadh i.
    An d' fhidir, no 'n d' fhairich, &c.

Mur do ghléidh Iain MacDhòmhnuill,
Gu pocan do 'n òr i,
Cha robh an *Us-mhòine*
  Na ghluaiseadh i.
Mu Uilleam MacPhàdruig,
Cha deanadh i stà dha,
Cha ruigeadh i 'n àird
  Air a' chruachan dha.
    An d' fhidir, no 'n d' fhairich, &c.

Tha duine 's *Us-mhòine*
D' an ainm Iain MacSheòrais,
'S gur iongantas dhomhsa
  Ma ghluais e i;
Bha i cho cumhang
Mur cuir e i 'm mugha,
Nach dean i ni 's modha
  Na buarach dha.
    An d' fhidir, no 'n d' fhairich, &c.

Na leigibh ri bràigh' e,
'M feadh 's a bhios e mar tha e,
Air eagal gu 'n sàraich
  An luachaire :

Na leigibh o bhail' e
Do mhòinteach nan coileach,
Mu 'n tig an labhallan,
'S gu buail i e.
An d' fhidir, no 'n d' fhairich, &c.

Nà 'm faiceadh sibh 'leithid,
Bha bann oir' do leathair;
Bha toll air a speathar,
'S bha tuathag air,
'S bha feum aic' air cobhair,
Mu bhréidean a gobhail,
Far am biodh * * * *
A' suathadh rith.
An d' fhidir, no 'n d' fhairich, &c.

Ach Iain Mhic-Choinnich,*
'S ann ort a bha 'n sonas,
Ged 's mòr a bha dhonadas
Sluaigh an so;
'N uair bha thu cho sgiobalt,
'S nach do chaill thu dad idir,
'S gur tapaidh a' bhriogais
A bhuannaich thu!
An d' fhidir, no 'n d' fhairich, &c.

---

**RANN,**

**A rinn am bard do leanabh mic bha aig "Domhnull nan cluas," d' an rinn e 'n t-oran, p. 18. Bha e so posd' aig nighean do Iain Mac Eachuinn; agus air do 'n bhard thighinn a stigh, 's a' bhan-altrum aig iarruidh air sealltuinn ris an leanabh, agus e gul aig an am, 's e thuirt am bard.**

GNUIG, is mùig, is stùic, is leth-taobh,
An àm an fheasgair, 's olc air 'aoidh;
Ged nach ogh' e do Iain MacEachuinn,
'S mac ceart e do Dhomh'll MacAoidh.

*** Fear na bainnse.**

Cha lìon e chaoidh còt' a sheanair ;
Oir 's bean a th' air a thaobh 's a' chlè
'S ann r' a athair a chaidh a dhùthchas,
'S iar-ogh' do nighean Hùistein è.

---

ORAN DO SHALAIDH GRANND,

**Maighdean og, bha ann an Inbhirnis, 'n uair bha ceud Reisimid an Iarla Chataich air a cois, agus iad 's a' bhaile sin : agus na 'm b' fhior do 'n bhard gu robh Oifigich na Reisimid uile ri comh-stri co a bhuannaicheadh i.**

THA Deòrs' air a' Mhàidsear
Ro dhàn' ann an cainnt,
An rìbhinn àluinn, aoibhinn, òg.
Sìor chur an céill,
Gu robh esan fuidh *staint**
An rìbhinn àluinn, aoibhinn, òg.
Ach 'n uair théid an t-òsd
Mu 'n bhòrd ann an rancaibh,
Olaidh e gu càirdeach,
Deoch slàinte na baintighearn,
Bidh h-uile fear do chàch,
Mach o Sàlaidh, toirt taing dha,
An rìbhinn àluinn, aoibhinn, òg.

Mu 'm faca mo shùil thu,
'S e 'n cliù ort a fhuair mi,
A rìbhinn àluinn, aoibhinn, òg,
Mar bhan-de,
Gu 'n géilleadh an sluagh dhuit,
A rìbhinn àluinn, aoibhinn, òg.
Shaoil leam nach bu bhòsd,
Bu chòir a bhi luaidh sud.
Ach na shìn an ceòl,
'S gu 'n d' thug iad a suas mi,

* E bhi cheana posd'.

'S chreid mi h-uile drannd dheth,
'S an danns' 'n uair a ghluais
An rìbhinn àluinn, aoibhinn, òg.

Shuidh mi ann an cùil,
Mar gu 'n dùisgteadh á *tranns* mi,
A rìbhinn àluinn, aoibhinn, òg.
Is labhair an triùir ud,
Le 'n sùilean, 's le 'n samhlachd,
A rìbhinn àluinn, aobhinn, òg.
Do réir mar a dh' fhaodainns'
An aodain a rannsachadh,
Dhùraichdeadh Sàlaidh,
Am Màidsear 'n a bhantraich :
Tha aoibhneas air Deòrs',
Mu 'n bhròn bh' air a' Ghranndach,
A rìbhinn àluinn, aoibhinn, òg.

Cha 'n 'eil a h-aon,
'S a' *Bhatàillean* d' an eòl thu,
A rìbhinn àluinn, aoibhinn, òg.
Nach 'eil 'n am bruadraichibh,
Fuasgailt' is pòsda,
Mu 'n rìbhinn àluinn, aoibhinn, òg.
Ach gu ruig is Teàrlach,
Am Màidsear a b' òige ;
Ged bu chruaidh 'ainm
Ann an armailt Righ Deòrsa,
Chaoch'leadh e faobhar,
Le gaol fa do chòir-sa,
A rìbhinn àluinn, aoibhinn, òg.

Am fear a bhios an gaol,
Cha 'n fhaodar leis 'fhuadach,
*A rìbhinn* àluinn, aoibhinn, òg.

'S ann is cruaidhe 'chàs,
Ach am pàidhear a dhuais dha,
  A rìbhinn àluinn, aoibhinn, òg.
Fuilingidh mi sùil,
No fuilingidh mi cluas dhiom,
Ma tha aon de 'n triùir,
Cia tric iad 'g a do luaidh'
Cho tinn le do ghaol,
Ris an aon fhear a 's fuath leis
  An rìbhinn àluinn, aoibhinn, òg.

'S e 'n t-aobhar nach dùraichdinn,
Sàlaidh do 'n Chòirneil,
  A rìbhinn àluinn, aoibhinn, òg.
Oir gu 'm bitheadh càch
Ann an naimhdeas r' a bheò dha,
  An rìbhinn àluinn, aoibhinn, òg.
Creutair cho breagh' i,
Is creutair cho bòidheach,
Righ, bu mhòr am beud,
Gu 'n cailleadh i d' a deòin iad,
Suiridhich an t-saoghail,
Le aon fhear a phòsadh;
  An rìbhinn àluinn, aoibhinn, òg.

---

ORAN EILE DO 'N MHAIGHDEAN CHEUDNA.

*Luinneag.*—Fear a dhannsas, fear a chluicheas,
Fear a leumas, fear a ruitheas,
Fear a dh'éisdeas, no ni bruidhean,
Bi 'n creidheach' aig Sàlaidh.

SHIUBHAIL mi dùthchan fada, leathan,
'G amharc inighean agus mhnathan;
Eadar *Tunga* 's *Abair-readhon*,
[illegible] *robh* leithid Sàlaidh,
  Fear a dhannsas, &c.

An *Dunéidin* 's an *Dun-didhe*,
'S a h-uile ceum a rinn mi dh' uighe,
Cha 'n fhaca mi coltach rithe,
Bean mo chridhe Sàlaidh.
Fear a dhannsas, &c.

'S maith a clàistinn, 's maith a fradharc,
Blasd' a càil agus na their i,
'S maith do 'n fhear a thàireadh 'n gaire,
Do dhoireachan Sàlaidh.
Fear a dhannsas, &c.

'S maith a muigh, 's is maith a stigh i,
'S maith 'n a guth i, is maith 'n a dath i ;
'S maith 'n a suidhe 'n ceann na sreath' i,
'S maith 'n a breith 's na h-àireach.
Fear a dhannsas, &c.

Fear a dh' iarras i 's nach fhaigh i,
'S fear nach iarr i a chionn aghaidh,
Cha robh fhios a'm co an roghainn
Thaghainn as na dhà sin.
Fear a dhannsas, &c.

Caiptein treun nan *Grenadeer*,
'S àirde leumas, 's feàrr a ruitheas,
Cha 'n 'eil àit an dean i suidhe,
Nach bi esan làimh rith'.
Fear a dhannsas, &c.

Na 'n d' rachadh 'dealbh a chur 's a' bhrataich,
Ann an arm an Iarla Chataich,
Bhiodhmaid marbh mu 'n leigteadh as i,
Ged thigeadh neart a' Phàp oirnn.
Fear a dhannsas, &c.

## RANN,

**A rinn am bard do Oifigeach anns an Reisimid Chataich, a chuir geall nach deanadh am bard rann da, fhad 's a bhiodh e fein a' ruith timchioll a' bhuird, 's an t-seomar anns an robh buidheann dhiubh cruinn aig an am. Choisinn am bard an geall.**

CALUM liath nan sùilean gaibhre,
Tha e caoimhneil, 's tha e còir;
Ach cha 'n fhaca mi féin riamh a leithid,
Gu mionnan, is aighear, is òl.

---

## ORAN

**Do fhear a thachair ann an cuideachd a' dannsadh an tigh a' bhaird, agus nach gabhadh nighean eile gu dannsadh leatha e, ach te a' nigheanaibh a' bhaird fein, agus e 'n a choigreach 's an tigh, ged bha aobhar fuath aca dha, thaobh an droch dhreach a chunnaic iad air an olach. Chunnaic am bard gu robh e mi-oileanach, ladurna, agus rinn e an t-oran mar chronachadh dha.**

ACH ma ni thu bargan,
Gu 'n cuir an sealbh do 'n tir thu.
Fal da ral da rà, fal da rà ra ral.

Ach an toir mi urra dhuit,
'S ni 's urrainn mi do 'n t-saoghal.
Fal da ral da rà, fal da rà ra ral.

Na 'm faiceadh tu 'm fear crasg-shuileadh,
B' e tasgullach *Ri-mhìchidh*.
Fal da ral da rà, fal da rà ra ral.

Leis na bh' air do sgreataidheachd,
Gu 'n bhreac a chasan caola.
Fal da ral da rà, fal da rà ra ral.

Tha spuachdean is tha sgealpan air,
Le tachas is le sgrìobadh,
Gur leath' iad air ghàirdeanan,
Na bàrnaich air Leac-Fhlìrim.
Fal da ral da rà, fal da rà ra ral.

Tha 'n duine sin r' a mheasrachadh,
Ni 's miosa na mar shaoil leam,
   Fal da ral da rà, fal da rà ra ral.
Cha 'n 'eil àit an suidheadh e,
Aon nighean nach gabh daoch dheth.
   Fal da ral da rà, fal da rà ra ral.
Cha 'n 'eil àit an suidheach e,
Aon nighean nach daoch dheth,
Cha chreid thu leis an tuar a th' air,
Gu 'n d' fhuair e riamh ach faochagan.
   Fal da ral da rà, fal da rà ra ral.
Tha 'n fheòsag aig 'n a greidheanaibh,
Is sneadhan air gach gaoisdeag.
   Fal da ral da rà, fal da rà ra ral.
'M falt garrach aig air caitheamh,
Mar gu 'n dàthadh tu le fraoch e.
   Fal da ral da rà, fal da rà ra ral.
'S iomadh beathach b' fheàrr na e,
A bhàsaich leis a' chaoile;
Brògan dubh' gun iallan air,
'S na miallan air a chaol-druim.
   Fal da ral da rà, fal da rà ra ral.
Ach ma ni e pòsadh,
Bidh mòran leis do dhaoinibh,
   Fal da ral da rà, fal da rà ra ral.
Oir cha b' uilear sèathnar dha,
Gu deanamh teachd-an-tìr dha.
   Fal da ral da rà, fal da rà ra ral.
'S gu dearbh cha b' uilear dithis da,
G' a nigheadh is g' a sgrìobadh,
'S gu 'm bu bheag dha deichnear dhiubh,
Gu *faosgadh* a chuid aodaich.
   *Fal* da ral da rà, fal da rà ra ral.

ORAN

**Do dhuine d' am bu leas-ainm an "Geigean," ann an eiric orain a rinn esan a' di-moladh nighin oig araidh.**

'S DUILICH leam creidsinn.
Mu thoimhsean a' Ghéigein,
No gin a bha mar-ris,
Bhi baileachadh 'n céille,
Air a leithid do bheum,
'S a chuala sìn oth'.

Ma gheibh a leithid,
Do fhasan cead éirigh,
Faodaidh iad tuilleadh
A dheanamh do bhreugan,
Ma bhios sinn 'n ar tàmh,
'S gu 'n leig sinn sud leoth'.

A leithid do dhi-moladh,
Dheanamh do leanaban,
Bha gun chron cumaidh,
'S na h-urra bha dealbhach,
'S a thainig do fhine
Cho maith 's a bha 'n Alba,
Bheirinn mo mhionnan
'S gu 'm b' urradh mi 'dhearbhadh,
Chanainn gu 'm b' fhearra dhuinn,
'M balach a spoth.

Ged tha na Sutharlaich
Ullamh gu beumadh,
Na biodh iad tuilleadh,
Ri urra cho beusach,
'S a thàinig dhiubh féin,
No neach thainig romp'.

An duanaidheachd sgaoilt' ud,
Nach d' fhaod iad a dhlùthachadh,

Ach iad bhi gu rèapach,
Feuchainn an dùrachd,
Bha aca le gamhlas,
Agus le goimh.

Tè gun chron cumaidh,
O 'm mullach g' a h-earball,
Dh' éireadh le h-earradh,
Cho grad ris an earba,
'S ge tapaidh an Géigean.
Bu chéile dha Barb'ra,
Bhiodh e cho sona,
'S ged theannadh Rob Dearg rith',
'S bheirinn mo làmh
Gu 'n cumadh i romp'.

Cha 'n 'eil agam umhaill,
Mu 'n chumha ni Sìne,
'S cha mhò orm Mairi,
Na sàthadh ni prìne,
'S cha 'n 'eil an cleamhnan,
'N an cùis-eagail domh.

'S cha 'n fhuiling mi màbadh,
Do phàirtibh na Sgìre,
Air son na gràisg
Da 'm bu chàra bhi 'n dìthreabh,
Eadar sgìr' *Chlìn,*
Agus bràighe sgìr' *Loth.*

Ged tha na breitheamhnan
Maith air ar fàgail,
'S comas aig trusdairean
Cus do na breugan ;
Ach an téid mise
*Ni 's* miosa, na tha mi,

Bheir mi mo mhionnan
Nach fuiling mi tàmailt,
Do 'n aon neach a 's tàire,
Rugadh an so.

---

### ORAN EILE DO 'N GHEIGEAN,

**An eiric rainn a rinn esan do bhrathair a' bhaird, agus am bard fein o 'n bhaile.**

Cha 'n 'eil mi 'g ràdh nach bi thu pàight'
Air son do mhàbaidh bheumnaich,
'S gu 'n do thàrladh mi dhe 'n làraich,
Chuir mo nàbaidh spéis annam,
Toimhsean làidir Mhic 'Ic Sheumais,
Dh' aithnich mèinn a' Ghéigein,
'N uair rinn e 'n réite mu 'n *Allt-bhreugach*,
'S a fhuair e t' àite féin duit.

'S olc a labhradh tu mu bhràthraibh,
'S gu 'm b' olc t' àireamh féin dhuibh,
Thaobh droch ghrìd a bha 'n ad dhaoinibh,
Sgeith an tìr s' gu léir iad ;
Bha t' athair againn fichead bliadhna,
Gus 'n do liath a ghéillean,
'S na chaith e 'thlachd a' deanamh throsg,
'S cha 'n fheudtadh 'chasg o 'n eucoir.

---

### ORAN,

**Mar gu 'm b' ann le Ceitidh NicAoidh do Sheoras MacLeoid, am piobair, agus e a' suiridh oirre, 's gu 'm bu docha leath-sa an "Geigean."**

*Luinneag.*—'S toigh le Seòras Leòdach mise,
'S tha e 'n dùil gu 'm pòsainn esan,
Sgaoil iad anns an fhòd so nis,
Gur toigh le Seòras Leòdach mi.

*Ged tha* e air dòigh 'n a sheòrsa cachdain domh,
*'S mòr an* éis rinn breugan fhleasgach dhomh,

Chuir iad le sreup o fheum an *Catadh* mi,
Cha 'n fhaigh mi reum gu léine dheasachadh,
An déigh a thigh'nn dhachaidh gu gheata
MhicAoidh.
'S toigh le Seòras, &c.

Mu 's d' thàinig fuirm no cuirm na caluinne,
Thigeadh e 'm failms' gun ghairm le ealaidh,
Dh' aith'chinn air 'iomchair timchioll a' bhaile,
Nach tè 's am bith eile bh' air 'aire ach mi.
'S toigh le Seòras, &c.

'N uair dh' éireas air Seòras Leodach leasanach,
Thig e gu guamach, sluaisteach, slaiceanach,
'S thèid e mu'n cuairt gu luath gu m' leth-taobh,
'S cha téid e dhachaidh a dh' easbhuidh na
h-aont.
'S toigh le Seòras, &c.

'N uair a shuidheadh e mu m' chomhair,
'S e a chuireadh air théis gach gleus is gothair,
Sheinneadh e 'n deuchainn ghleusd le rothair',
Is chanadh e hithinnin, hoithinnin, hì.
'S toigh le Seòras, &c.

Nach fhaic sibh mar thréig an Géigean tapaidh
mi,
Le shiosta-cot' béin, 's le 'fhéileadh breacain,
B' fheàrr leam e féin 'n a éideadh, deasaicht'
Na do chuid beartais, do phearsa 's do phìob.
'S toigh le Seòras, &c.

### ORAN DO 'N CHARAID CHEUDNA,

**Air dh' ise Seoras Leodach a phosadh, agus an Geigean a threigsinn.**

*Luinneag.*—Tha mac a' chìobair 'n a chlò,
Fear iomain laogh agus bho,
'N uair leig e 'm Pìobair 'n a coir,
'S gur esa b' aosaire coir.

'S E mo bheachd nach dean thu saighdear,
'N uair ghlac thu i 's i 'n a maighdean;
Fhuair thu cothrom latha 's oidhche,
'S chaill thu 'm pears' ged 's leat an t-oighre.
Tha mac a' chìobair, &c.

Tha Seòras cho glic ri balgair,
Air fhios dha féin nach robh falbh aig',
Air an eilid ghabh e marbhan,
An déigh a lot le mac an t-sealgair.
Tha mac a' chìobair, &c.

Nach maith a' chiall do chù òg,
Nach fhaca riamh leigeadh còir;
'N uair ghlac e 'm fiadh a bha leònt',
Agus na ceudan fa 'chòir.
Tha mac a' chìobair, &c.

Nach 'eil am pìobair air chòir,
'S nach 'eil e rìreadh air chòir;
Ged tha 'n gìsgein fa 'chòir,
Cha ghabh e mìo-thlachd d' a dheòin.
Tha mac a' chìobair, &c.

Ged tha nì aig MacLeòid,
'S ged tha 'dhaoine ro chòir;
'S e sud bu dìlse d' a seòrs,
Na giollan pìobair 's e leònt'.*
Tha mac a' chìobair, &c.

* Am piobair bhi car crubach 'n a leth-chois.

'S neònach leam Ban-triath na sgìre,*
Nach d' aithnich mi riamh mi-dhìreach,
'N uair thug i air ceud ogha chìobair,
Dhol tur dhe an t-sloinneadh dhìreach.
Tha mac a' chìobair, &c.

'S cosnach air muir is air tìr e,
Gu briosganta, balganta, pìobant',
Bheir do Chéitidh ceart mar chi e,
'S ceart ri altrum dalt a' phìobair.
Tha mac a' chìobair, &c.

Cha b' aobhar ghàire do 'n inighin,
Esan bhi stabhach m' a timchioll;
Bhreugnaich e 'n gnath-fhocal iomchuidh,
"Cha seas an càirdeas air aona-chois."
Tha mac a' chìobair, &c.

Cha 'n 'eil mi gabhail fa chòir,
Gu 'n dean e cobhair ni 's leòir;
Chumail an lobhair ud beò,
Is 'athair foghainteach, òg,
Tha mac a' chìobair, &c.

Chunna mi anns a' *Bhad-chall* e,
'S beag bha do thrusgan nan Gall air;
Cha b' ioghnadh ged chuirteadh clann air,
Bha biodag is breacan nam ball air.
Tha mac a chìobair, &c.

Bha 'n duine suainte gu leòir,
Bha breacan guanach m' a shròn,
Bha féileadh cuaiche m' a th—,
'S bha *strap*-guaill' air a chòt'.
Tha mac a' chìobair, &c.

* *Bana-Mhorair* MhicAoidh, agus i de na Sutharlaich, mar *bha an Geigean.*

Bu mhaith le Iain mar eilldeir,
Bhi leasach' an t-Seisein le *fine*,
Bhi 'g athris oirre gu robh cloinn aic'.
'S gun fhios nach robh i 'n a maighdean.
Tha mac a' chìobair, &c.

---

### ORAN EILE DO CHEITIDH NIC-AOIDH,

**An deigh dhi am Piobair a phosadh, agus leanabh mic bhi aice an ceann sheachd mios. 'N uair a phos i, bha an Geigean ag agairt geallaidh oirre, agus a' togail droch sgeil oirr'; ach bheireadh ise a focal "Nach do phog i duine beo ach am piobair." Bha amharus aig moran gu robh i leth-tromach aig an am; agus 's e sin thug air a' bhard an t-oran mu dheireadh a dheanamh; agus dhearbh a' chuis gu 'n robh am bard ceart. 'S ann bha doilghios air a' bhard air son a' phiobair d' a posadh, agus e 'n a fhior dhuine measail; agus anns an oran so, ge fhaod e bhi mi-thaitneach do chuid, tha eisempleir againn, agus anns an oran roimhe so, air cho seasmhach 's a bha am bard ann an di-moladh na h-eucorach.**

*Luinneag.*—Hithill ohoro thugaibh
'M mac a rugadh air eigin,
'S ge b' e chuireadh an clodh e
Bha rud neonach mu dhéighinn;
Gun aon fhocal a dh' fhàs da,
Rinn e 'mhathair tur bhreugach,
Seachd mìosan do 'n phìobair,
Is a naoidh dhiubh do'n Ghéigein.

'S i Màiri 'n Iùil* a bha eòlach,
Rinn i tròcair bha feumail,
Air Caoidheach, Sutherlach, Leòdach,
Ann an dòigh gu 'm bu léir e;
Ged nach b' urradh dhi innseadh,
Na h-uile mìos bha e 'n éigin,
Leig i mach * * * *
* * * * * aig Cèitidh.
Hithill ohoro thugaibh, &c.

* A' bhean-ghluine,

Chunnaic mis' thu gu curant'
Mu chomhair na h-uiread do dhaoine,
'S bha thu 'g ràdh nach do phòg thu
Duine beò ach am pìobair;
Ach 'n uair dhearc sinn gu dìomhair,
Air a gnìomh 's air a h-iomchair,
Ged bha 'm beul aice cealgach,
Rinn an t—* * an fhìrinn.
Hithill ohoro thugaibh, &c.

Oir bha Bhana-Mhorair starach,
'S gur h-i bu choireach r' am pòsadh,
Chaill i fear as a fine,
Ma théid an gille ri Seòras;
Bheir i molt as an *Fharaid*,
'S gu 'm faigh a' bhan-altrum feòil dheth,
Agus bolla gu aran,
D' an chuid a 's glaine d' an eòrna.
Hithill ohoro thugaibh, &c.

An sin thuirt bean Dhomh'll 'ic Dhòmhnuill,
'S ann is còir do na ceudan,
Bhi 'g a àireach mar Leòdach,
O 'n tha Seòras bochd liathach,
Ach ma 's Sutharlach thà 'n sud,
Gheibh mo bhràthair-s' a' cheud ghreis,
'S ma 's MacAoidh air an t-slàn e,
'S mis gu bràth a ni bhiadhadh.
Hithill ohoro thugaibh, &c.

Captein Iain á Strathaidh,
Bha e feitheamh na h-uaire,
Ach an àm dol gu Seisein,
*Dh' iomchain* lethsgeul mu 'n cuairt e;

Ach na saoilsinn-s' gu 'm b' leis e,
Mu 's cuirteadh ceist air no gruaman,
Chumainn féin e ri baisteadh,
Air son an eich ud a fhuair mi.*
Hithill ohoro thugaibh, &c.

Tha cagar beag agam fathast,
R' a thoirt do fhear *Eilein Shanndaidh*,
Bha e 'm *Baile-na-cille*,
Mu 'n tràth so 'n uraidh 's a' gheamhradh;
O 'n tha 'n t-athair mi-chinnteach,
'S gu 'm faod cuibhleachad tionndadh,
'S ann 's còir a bhiadhadh gu falchaidh,
Is gu 'n dearbhar a' chlann air.
Hithill ohoro thugaibh, &c.

---

RANN A RINN AM BARD,

**Air dha bhi oidhche nollaig an Tunga, agus air do Sheoras MacLeoid bhi ri piobaireachd, fhad 's a bha na h-uaislean r' an dinneir, leig iad di-chuimhne 'n uair sguir e, fios a chur air a stigh do'n tigh. Ghabh e fearg ri so, agus thug e an tigh osd air: 'n uair chuireadh fios air a' bhard a stigh far an robh na h-uailsean, 's e so an rann a ghabh e dhoibh.**

Theid mise an déigh Sheòrais,
Oir is còir dhomh bhi am fagus da;
Oir 's bràithrean ann an ceòl sinn,
An còmhradh beòil 's am feadaireachd,
Oir is duine ciallach e,
Da 'm bi luchd-fiarais freagarrach,
'S tha dùil agam gu 'n tàir mi e,
'S an tigh tha mhàn o 'n eaglais.

A' chùirt bha ann an *Tung'* againn,
Gur fada 's cuimhne 'n cleachdaidhnean;
Bha breitheamh agus Cléireach ann,
Gun reuson no gun cheartas ac',

* Thug an duine uasal so each do 'n bhard goirid roimh so.
"An lamh a bheir, 's i a gheibh."

Bha 'm Foirbeasach le 'lùban ann,
Bha Hùistean ann 's an Sasunnach,
Gur dona an aon triùir tha 'n sud,
Na h-uile taobh an tachair iad.

---

### ORAN GAOIL DO CHARAID OIG.

Gur muladach mi 'n còmhnuidh,
Measg cuideachd 's mi m' ònair,
'S ged bheir mi greis air spòrs,
Bidh mi trom, trom, trom.
  Gur muladach mi, &c.

Air son ged 'eil mi gnìomhach,
Mu 'n ni mu 'm bheil mi miannach,
Gidheadh nach 'eil mo chrìochan,
Dol leam, leam, leam.
  Air son ged 'eil, &c.

Gach seachduin dhomh mi-fhaoilteach,
Gach là a' deanamh saothrach,
'S gach oidhche luidhe m' aonar,
An rùm, rùm, rùm.
  Gach seachduin dhomh, &c.

Di-sathuirn bidh mi gruamach,
'S di-dòmhnaich bidh mi smuainteach,
'S air moch-a-thràth di-luain,
Théid mi null, null, null.
  Di-sathuirn bidh mi, &c.

Ged ruigeas mi gu h-anmoch,
'S ged fhairich mi mo mheanmuinn,
Cha 'n fhaigh mi cainnt á Barabra,
*Ach gann*, gann, gann.
  *Ged* ruigeas mi, &c.

A. a.

Le iomadaidh luchd mì-ruin,
Cur bacadh air ar miannaibh,
'S 'g a folach-sa á m' fhianuis,
Gu teann, teann, teann.
  Le iomadaidh, &c.

Sin 'n uair labhair Bàbaidh,
Tha roghainn diubh a b' fheàrr leam,
Na 'm faighinn sud gu m' àilghios,
'S an àm, àm, àm.
  Sin 'n uair labhair, &c.

O athair, na biodh fearg ort,
Tha 'n roghainn ud neo-chearbach,
Am fear a 's fhaid' bha 'g earbsadh,
Leig leam, leam, leam.
  O athair na biodh, &c.

Mo bharail air do rannsachd,
Is t' fhanadh anns an aon stagh,
Nach 'eil thu 'g a mo chunntadh,
Ach gann, gann, gann.
  Mo bharail air, &c.

Do dh' innseadh dhuit nach fior sud,
Thoir dhomhsa pears' an lìon-anart,
Is gleidh do chuid is t' ìomhaigh,
Gu àm, àm, àm.
  Do dh' innseadh dhuit, &c.

---

RANN,

**An ainm an duin' oig d' an rinneadh an t-oran mu dheireadh.**

GAOL le truas, tha 'dhuais mu choinneamh,
*Losgadh* 'm pàirt cho blath ri connamh;
*Ach* cainnt cha 'n fhaod sinn inns' gu fallain,
*Pian a'* ghaoil gun strì ri comain.

Na 'n deanainn ùrnuigh dhlùth do m' anam,
Bhiodh innt' *nòt*, air tòs na chanainn,
Mi bhi tigh'nn le triall gun fhanadh,
Mhàn *Càrn-agadh*, 's Bàbaidh mar-rium.

---

ORAN

**Do fhleasgach og bha 'n a thaillear, 's a rinn leine d' a leannan, an duil a posadh; ach 'n uair thainig e d' a h-ionnsuidh, cha ghabhadh i an leine no e fein; 's an sin tha 'm bard a' comhairleachadh dha a toirt do nighin eile bha 's an ait.**

*Luinneag.*—Hi ri choll o bhi h-iùraibh o,
Hi ri choll o bhi h-iùraibh o,
Hi ri choll o bhi h-iùraibh o,
'S a Thòmais, thig do Dhiùirinnis,

'N LEINE sin chaidh dhiùltadh ort,
Thoir leat gu Beataidh stumpach i,
Ma bhios iad fad á cumbaist di,
Bheir mise bàrr an rumbuill dhith.
Hi ri choll o, &c.

Ged rachadh 'n léine shuaineadh uimp',
Cha chum sud fadal uaire ort;
Oir 's eòl duit féin mar dh' fhuaigh thu i,
'S an clàr is còir bhi 'n uachdar dhith.
Hi ri choll o, &c.

---

RANN

**Do mhac Mhinisteir na Sgireachd, a bha 'n a dheadh fhiodhlair, 's 'n a phiobair, agus a b' abhaist bhi tric a tighinn a choimhead a' bhaird, agus cairdeas nach bu bheag eatorra. Aig an am so, cha do shaoil leis a' bhard gu robh seol aoidheachd aige dha, cho maith 's a dh' iarraidh e fein bhi ann.**

'S MISE th' air mo nàireachadh,
'S gu 'm b' fheàrr leam a bhi muigh,
'S *nach fhaigh* sinn biadh air eàrlachadh,
*Ach làgan* sgaoilt' 's e ruith;

'S olc baileachadh nan daoine sin,
Luchd-sgrìobhaidh agus cluich',
Mac ministeir na sgìr' againn,
Is pìobair fir an tigh.
Na 'n tigeadh tu do m' ionnsuidh,
'N uair bhiodh annlan ann mo thigh,
Cha 'n fhaicinn thu tighinn òirleach,
Nach rachainn 'n ad chòmhdhail troidh;
Cha bhiodh sinn uair gun téis againn,
O éirigh gus an luidh,
'S na 'm b' ann air là Féill-bearachain e,
Gu 'm marbhainn duit an reith.

---

RANN ORAN MU BHANAIS,

'S iad air deanamh a phosaidh latha roimh latha na bainnse, thaobh a' mhinisteir bhi fagail an aite, 's gun cheol, no ol, no daoine aca.

'N SAOIL sibh nach robh iomas orr',
'S am ministeir 'g am fàgail,
Bha 'n drama uath', bha spìosradh uath',
Bha 'm pìobair uath', bha 'm bàrd uath';
Am bothan beag do shabhull,
'S a' chuid a b' fhoghainteich' bha 'n *Aisir*,
A' sparradh Uilleim Ghobha,
Stigh an coinneamh Shìne-an-Tàilleir.
Bidh banais am *Port-chamuill* ac',
'S bidh dramachan gu leòir ann,
Bidh banais eile dh' fhòghnas,
'S an tigh mhòr aig Domh'll mac Dhòmhnuill.
'S a' bhanais bh' ann an *Aisir*,
Gu 'n robh gàir' oirr', ged bha bròn oirr',
'S bidh banais an duin' fhoghainteich,
An sabhull Dhomh'll 'Ic Sheòrais.

### RANN AIR FALAIR CHROSPUILL.

BHA mi air falair *Chrospuill*,
Leas-inghin do Shanndaidh Bàn ;
Dh' aithnich mis' air rian na fasdail,
Gur h-e Mac Casguill a b' fheàrr ;
A chrògan anns an aran 's an ìm,
A sgian air a ruinn 's a' chàis,
'S ann thug e ann mo chuimhne,
Seann Uilleam Muillear chaidh bàs.

---

### ORAN

**Air bean aig an robh a fear air falbh uaithe car uine mhoir, 's gun fhios e bhi beo; agus an deigh dhi fear eile phosadh, sgeul bhi air feadh na tire gu robh a' cheud fhear a' tighinn dachaidh.**

*Luinneag.*—Agus o sheann duine,
'S fhada leam a tha thu agam ;
Agus o sheann duine,
Leam is fada tha thu beò.

IAIN 'Ic Leoid, laogh mo chridhe,
B' fheàrr leam féin gu biodh tu tighinn,
Gu 'n rachadh Alastair do dh' *Uibhist*,
'S gu 'm biodh Naoghas fuidh na bhòrd.
Agus o sheann duine, &c.

Ged bhiodh fiachan, 's ged bhiodh *reasd* orm,
'S ged nach pàighinn leth nan clachan,*
Chionn 's gu 'n cluinninn e thigh'nn dachaidh,
Bheirinn lach do dh' Iain MacLeòid.
Agus o sheann duine, &c.

Dheanainn òl, 's dheanainn caithris,
Chionn gu 'm faicinn Iain mar-riut,
Alastair an cùl an doruis,
'S e na chonas bochd fuidh sgleò.
Agus o sheann duine, &c.

** Am bard fein bhi 'n a thaghadair, agus aireamh sonruichte chlachan ime is caise bhi r' an deanamh suas aige fad n bliadhna.*

Gur i Eòraidh bha gun athadh,
Dhol a chumail tigh le h-athair,
Fhuair i Alastair gu brath air,
'N uair a chaith i Iain MacLeoid.
Agus o sheann duine, &c.

Ach a dhearbhadh gu robh teas oirr',
Cha robh Sagart, 's cha robh Parson,
Nach d' ràinig i air a casan,
Eadar *Crospull* 's cùl *Tigh-Leoid.*
Agus o sheann duine, &c.

---

**ORAN DO MHNAOI ARAIDH GHABH FEARG,**

**Agus i air cluinntinn gu 'n d' thug am bard leas-ainm air a cliamhuinn; agus iomradh bhi air feadh na sgireachd, gu 'n robh an duine og a' sior chaitheamh as, riamh o phos e nighean na mnatha so.**

ACH a Shìne nighinn Dòmhnuill,
Cha chòir dhuit bhi cho fiata,
Fal da ral da rà, fal da rà ra ral.

Air son *miotar* chur air *pros,*
'S e 'n tòs am beul nan ceudan.
Fal da ral da rà, &c.

Ach ma ghabh thu fearg,
Air son * * Dearg thoirt air do chliamhuinn,
Ni guirmean fathast purpaidh dheth,
Na 'n cuirt' e anns an iar-dath.
Fal da ral da rà, &c.

Tha rud eile ann a 's nàire,
Na dàn a rinn mi riamh dha,
Fal da ral da rà, &c.

*Tha 'n sluagh* sin a tha làimh riut,
*Ag ràdh* nach d' thoir thu 'm biadh dha.
*Fal* da ral da rà, &c.

Ach na 'm biodh a' bhean bu mhàthair dha,
Le 'làmhan féin 'g a bhiadhadh,
Gu 'n geallainn-sa nach cuireadh air,
An uiread ud do * * * *
Fal da ral da rà, &.

Ged 's goirid o 'n a phòs e,
Tha 'n t-òganach air siasnadh.
Fal da ral da rà, &c.

'S ged bu bhòidheach dearg an leadan aig',
Cha 'n fhada gus an liath e.
Fal da ral da rà, &c.

Ach ma chaochail innis air,
No tinneas bhi 'g a phianadh,
Bu shultmhor glan an gille sud,
An uraidh seach am bliadhna.
Fal da ral da rà, &c.

---

### RANN AIR FEAR BAINNSE,

**Nach robh ach 'n a dhuine suarach, a phos nighean og a thainig do theaghlach uasail.**

'S ANN an *Ceann-loch-birbhidh*,
Tha chuirm bhios an òrdugh,
'S an uair gheibh iad an luthaigeadh,
Bidh subhaich' air na Leòdaich ;
Iar-ogh' Dhòmhnuill Duaghaill,
'N uair sguabas iad bhàrr stòil i,
Cha bheag an t-aobhar cachdain leam,
A faicinn aig *Ceann-ordaig.*

---

### RANN ORAIN,

**Air duin' og a phos nighean duin' uasail, agus a bha bagradh air creach a thogail o 'athair-ceile, air son an tochraidh ; ach an deigh sin, rinn iad reite, agus thainig an cliamhuinn agus ghabh e comhnuidh le 'athair-ceile.**

*THA fear an tigh* 's a chliamhuinn,
*An diugh* 'n an daoinibh rianail,

'S cha téid dad gu rian,
Ach rud théid fhiarachd ris.
Tha fear an tigh, &c.

Cha b' ionann sin 's a' bhliadhna,
Bha gèard air a' *Chreag-riabhach*,
Le Dòmhnull 's dà fhear dheug aig',
'S iad triall a thogail creich.
Cha b' ionann sin, &c.

Crodh-laoigh anns a' *Choir'-fhèarna*,
'S crodh seasg á cul na *Fèarnaich*,
'S na h-uile each is làir,
Bha stàn air *Coire-phris*.
Crodh-laogh, &c.

---

RANN AIR CARAID OIG.

'N UAIR phòs iad, chaidh 'n cur gu *Supull*,
An rùm gu h-aparr,
'S am fear sin car b' fheàrr an cupull,
Na dà chapull.
Nighean Uilleam duibh na casaig
Aig mac Busaig,
'S mac Alastair buidhe nan glasag,
Pòst' aig mosag.
'S ann bha sgeula r' a h-aithris,
Ac' gu *Innis*,
'N uair chaidh crìon-bheul dubh a' chonais,
Gu droch innis.
'S ann a dh' àraich Deònaidh bheulach,
An trosg claonach,
Thog i e le duileasg is tràilleach,
Iasg is maorach.
*An sin* 'n uair shiubhail an cù gun àireach,
*Am* bith braonach,
*Ach* an d' fhuair e ghobhlach mheurach,
*Altach* ìngneach.

## ORAN DO UILLEAM MHEILINNIS,

**Agus e air faotainn triubhas, turus a bha e mach le spreidh air feill.**

*Luinneag.*—Bheir mi ho air car an triubhais,
Uithis agus ho ro;
Bheir mi ho air car an triubhais,
Uithis agus ho ro.

Comhairl' ort a' bhean a' Mhìlich,
Oir is caomh leat a bhi subhach,
'N uair chi thu gìomanach gleusda,
Feuch nach 'éid thu e le triubhas.
Bheir mi ho, &c.

Sin 'n uair thubhairt bean *Dail-choinnidh*,
B' ait leam Uilleam air an t-siubhal,
Ach na 'm faighinn e mar chéile,
B' fheàrr leam féileadh air na triubhas.
Bheir mi ho, &c.

An sin 's e thubhairt Iain Mac Eachuinn,
Cò a rachadh ann do thriubhas;
B' e sud an stàbull a ghlasadh,
An déigh nan each a bhi air shiubhal.
Bheir mi ho, &c.

---

## ORAN,

**A' pilleadh an t-sealgair, air son oran a rinn esan do mhnaoi araidh.**

Paighidh mis' a shaothair dha,
Air son gu 'n ghabh e dh' aodan air,
A dhol a dheanamh aoire
Do *mhnaoi* fhaoilidh Naoghais 'c Leòid.
*Pàighidh mis'*, &c.

Bu cheann uighe 's chliaranach,
Gu tigh teine 's biadhtachd i,
Cha b' ionann i 's Rob liath ud,
Bhiodh ag iarruidh air gach ceò.
Bu chean uighe, &c.

Clisgidh mnathan fialaidh roimh'
'N uair thig e stigh an sliabh thugainn,
Bidh 'm madadh ruadh 's an strianach aig'
'S an dà chù dheug 'n a th—.
Clisgidh mnathan, &c.

Cha bu bheag am fuathas e,
A' falbh air feadh na tuatha sin,
Aon fhocal riamh cha d' fhuaras uaith,
Ach c' àit an d' fhuair e 'leòir.
Cha bu bheag, &c.

———

ORAN,

**Do ghille muilinn bha aig bantrach araidh, agus e leasganach, a' falbh air treosdan. Bha e a' suiridh air beanmhuinntir bha aig taghadair a' Mhorair MhicAoidh, d' am b' ainm Eoraidh.**

*Luinneag.*

'S mear a ni Eòraidh mire ri Deòrsa,
'S mear a ni Deòrs' ri Eòraidh ;
'S mear a ni Eòraidh mire ri Deòrsa,
'S mear a ni Deors' ri Eoraidh.

'S gasd' air a dheasachadh,
M' fheasgar na Sàbaid,
Dol do na bhà-theach mhor o,
*Le 'chòta* maith fasanach, Sasunnach, gorm air,
*'S bata d'* an ainm am Pònaidh.
'S mear a ni, &c.

'S toiseach air fortan dì taghadh fir cèairde,
Choisneas gu bràth ni 's leòir dhi,
Gleidhidh e iomall na mine 's a' ghràin di,
Ged nach can Màiri "Foghnaidh."
'S mear a ni, &c.

Na 'm faiceadh tu 'n nighean,
'N a suidh' air an àiridh,
B' aobhar gu gàire mòr i,
Casan an fhleasgaich mar shlachdan ri èanaidh,
A tastar ri marachan Eòraidh.
'S mear a ni, &c.

Tha 'n gille maith', sgiobalt le acfhuinn ro dhearbhta,
'S cha 'n 'eil e gun ainm aig mòran,
Clachan is claban a' mhuilinn 'n an arm dha,
Feitheamh air seirbhis cobhrach.
'S mear a ni, &c.

Na cuiribh an nighean gu bruidhean no fiaras,
Air son i bhi 'g iarruidh sòlais;
Bheir mac-Ille-Mhoire dhuibh buille do 'n lorg,
Ma chuireas sibh fearg air Eòraidh.
'S mear a ni, &c.

---

RANN ORAIN DO NIGHIN A' BHAIRD,

**Agus a leannam bhi an Lite, agus 'athair-san ann an Eirinn.**

'S ann air Anna Dhòmhnuill Bhàin,
'S air mo nighean féin a tha 'n éigin,
Ma phòsas Hùistean, an *Lìte*,
Agus an saor an Eirinn.
Ma tha 'n t-suiridh ud cho meallt',
Cha chan mi drannd m' a déighinn,
*Ach cuiridh* mi Curstaidh chun á bhràighe,
*Air chor 's gu* 'n tàir e féin i.

'S ann eadar a' mhachair 's am bràighe,
Fhuair thu 'n sàr a dh' fhòghnadh,
Eagal, is cachdan, is nàir ort,
'N uair a dh' fhàg a' bhò thu.
Ach cha chunntainnse bhi gun onoir,
Cheart aindeoin do dhòghruinn,
Na 'n tàirinn bhi 'n a mo sheanair,
Do fhear a' shìol Tòmais.

---

**RANN,**

**Do Dhomhnull MacLeoid, agus e air faotainn droch thuiteam a bharr laire, a ghlac e, agus e 'n a phunndair fgoir.**

Thuit Dòmhnull MacLeòid,
'S chuir sud bròn air a chàirdean ;
Tha e sìnte 'n a luidhe,
Gun aighear gun àrdan ;
'S e thuirt an làir bhuidhe,
'S i ruith do na bàrdach',
Luidhe gun éiridh air,
No éiridh bà sgàrdaich.

---

**ORAN DO BHRATHAIR A' BHAIRD,**

**Agus e 'n a ghille og.**

*Luinneag.*

Hogaidh ho, mo Dhomhnullan dubh,
Sealgair sìthne Domhnullan dubh ;
'S fear neo-bhruidhneach Domhnullan dubh,
'S gheibh e nì a chionn a bhi riuth.

Bha fuil am broilleach do léine,*
'S cha b' e fuil na gaibhre céire,
Ach fuil an fhéidh a bha 's an dàmhair,
'S cha bu mhèirleach Dòmhnullan dubh.
Hogaidh ho, &c.

* *Air do 'n fhritheadair Domhnull a choinneachadh air monadh, agus fuil 'n a leine, rinn e casaid air gu robh e ri marbhadh nam fiadh.*

Tha nighean an t-Sutharlaich cinnteach,
'S nighean bhreabadair nan slinntean,
'S na h-uile nighean ann an *Hilleam*,
'S iad dannsadh cruinn le Dòmhnullan dubh.
Hogaidh ho, &c.

'N uair a chuala sinn an sgeula,
Gu 'n deachaidh na fir òg a' dh' Eirinn,
Bha h-uile tè bu mhodha spréidh dhiubh,
Suiridh gu leir air Domhnullan dubh.
Hogaidh ho, &c.

'N uair a chuala sinn farbhas,
Gu 'n d' rinn na fir oga falbh uainn,
Thàinig dithis as a' *Pharbh* dhiubh,
Ag iarruidh lorg air Dòmhnullan dubh.
Hogaidh ho, &c.

A' cheud latha de na Faoillich,
Againn bha 'n sealladh faoilteach,
Nighean breabadair an aodaich,
'S i 'g a chaol ruith anns a' *Bhlàr-dhubh*.
Hogaidh ho, &c.

---

### ORAN AIR BARABRA MORAIDH,

**Agus i bhi beagan as a ciall, agus gu 'm b' e so an t-oran bhiodh aice daonnan ;**

Ochanan, ochanan, ochanan, hàrum,
Hi ri ri hàrum, ochanan, o,
Ochanan, ochanan, ochanan, hàrum,
Hi ri ri hàrum, ochanan, o.

CHUALA mi 'n raoir gu robh i 's a' bhà-theach
'S thig i a màireach rathad *Beinn*-Hop.
*Ochanan*, &c.

B b

Ged bhiodh i mu fheasgar an glas choire
*Shàbhail,*
Mu thuiteam nan tràthan, bhiodh i 's na lòin.
Ochanan, &c.

Thàinig i seachad oirnn rathad nam *Blar-loch,*
Thig i do dh' *Aisir,* 's bheir i leath' bò.
Ochanan, &c.

Air chumha gu 'n faigh i na gobhair o Hùistean,
Bheireadh i dhuinne ceithir no cùig.
Ochanan, &c.

'S na 'm bitheadh i againn air maduinn Di-
dòmhnaich,
Gheibheamaid ceòl air "Ochanan ò."
Ochanan, &c.

---

## RANN DO NAOIDHNEAR FHEAR,

**Am bard fein air fear dhiubh, a thachair 's an aon tigh air oidhche, agus cairde air leth aig gach fear dhiubh.**

'S maith nach d' rinn sinn anns a' bhaile-s'
Mearachdan thogar os àirde,
Pìobair is e gun ealaidh,
Chaoidh cha mholar air paràd.
Bha dithis do chopairean each ann,
Saor, is clachair, is ceàrd;
Nach neònach nach d' rinn sinn carraid,
Maor, is earraid, agus bàrd.

---

## RANN A' PHRACADAIR.

***Uair* a thachair da Mhr. Murcha MacDhomhnuill, Fear an *t-Strathain,* agus Rob Donn, bhi ann an cuideachd le cheile, *co a thainig* 'n an ceann ach am Pracadair, ag iarruidh a' *phrac* air Fear an t-Strathain, agus air Rob Donn; ag radh *nach bu* rud a bhuineadh dha fein a bh' ann, ach mal a bhuin-**

**eadh do 'n Chruithfhear; agus e ag radh ris a' bhard mar an ceudna, gu 'n cuireadh e comain air—nach iarradh e am prac as a chuid meann air a' bhliadhna sin. Thubhairt Rob Donn,**

THA mi nis a' faicinn,
Rud nach d' thug mi feart air riamh,
A' cluinntinn gur h-e 'm Pracadair,
A 's *Factor* do Dhia;
'N uair a bha ar Slànuighear
A mhàn am measg nan ceud,
B' e 'm fear bu mhaighstir-sporain aig'
Aon donas 'n dà fhear dheug.
Rinn thu rud nach b' àbhaist duit,
Cha d' àir thu mo chuid meann;
Cha b' mhisde mis' a phàigheadh,
Cha bu mhò na dhà dhiubh bh' ann;
'S cinnteach nach deadh nàdur,
Thug ort am fàgail 's a' cheart àm,
Ach stic do pheacadh 'n àrdain,
Bhi toirt bàs do pheacadh 'n t-sannt.

---

**ORAN AIR GLEANN-GALLAIDH, AIG CEANN LOCH-EIREABUILL.**

*Luinneag.*

Gleanna-Gallaidh, Gleanna-Gallaidh,
Gleanna-Gallaidh nan craobh;
Cò a chi e nach mol e,
Gleanna-Gallaidh nan craobh.

RI faicinn crìoch àrdain,
'G a mo bhreugadh gu taobh,
'S ann a smuainich mi fanadh,
An Gleanna-Gallaidh nan craobh.
Gleanna-Gallaidh, &c.

Cha 'n àill leam bhur n-airgiod,
'S ri bhur n-arm cha bhi mi;
*Cha diùlt* mi bhur drama,
*Ach* ri tuilleadh cha bhi.
Gleanna-Gallaidh, &c.

Ged a gheibhinn gu m' àilghios,
*Ceann-taile* MhicAoidh,
'S mòr a b' annsa leam fanadh,
An Gleanna-Gallaidh nan craobh.
Gleanna-Gallaidh, &c.

Fonn diasach, 's mòr a b' fhiach e,
Gu fiadhach 's gu nì,
Aite sìobhalt' ri doinionn,
Is nach criothnaich a' ghaoth.
Gleanna-Gallaidh, &c.

---

RANN DO DH' UILLEAM MUILLEAR,

AN CEARD,

**Agus e air toirt bo a dh' ionnsuidh tairbh a' Mhorair Mhic-Aoidh; chaidh a' bho 's an tarbh air feadh an arbhair, agus Uilleam a' magaran as an deigh; agus air do 'n Mhorair tighinn an rathad, 's ann a thoisich e ri Uilleam a chuideachadh.**

Beag no mòr a tha mi bhliadhnach',
Cha 'n fhaca mi riamh gus an diugh,
Ceàrd a' ruith air feadh an arbhair,
Morair, is tarbh, is bò dhubh.

---

RANN DO DHA DHUIN' UASAL,

**Bha a' reiceadh spreidhe air feill na h-Eaglais Brice, agus Rob Donn 'n an cuideachd. 'S ann le fearas-chuideachd thubhairt e riutha:**

Fear tigh *Bhiogais*, 's Iain Mac Eachuinn,
'N dà phearsa 'n robh an fhoill,
Leis na beòil nach feudtadh sheachnadh,
Ged a chreachadh iad thu 'n raoir;
Gu bheil an coguis air a tachdadh,
Reic nam marta ris na Gaill;
Ach sgrìobaidh Dia le faobhar ceartais,
'M beartas sin de an cloinn.

### RANN

**A rinn am bard do dhuine uasal araidh, aig an robh uachdranachd na duthcha 's an am, agus d' an robh ainm gu robh e tuilleadh 's cruaidh air an tuath. Fhuair e deise ur, agus cha chuireadh e uime an deise, gus am biodh Rob Donn 's an lathair, 's gu 'n deanadh e rann dhi. Ach fhuair e mach nach robh maiteachas aig a' bhard do dh' airde, no dh' ilse: agus cha mho a dhi-chuimhnich e riamh do 'n bhard cho cruaidh 's a bhuin e ris anns an rann so.**

'S maith a tha i air do chùlaobh,
'S tha i ni 's ro ùrraichd air t' uchd,
Bu chaomh leam i bhi leathan, trom,
Mur deanadh i call no lochd;
Ach cha 'n 'eil putan innt', no toll,
Nach do chost bonn do dhuine bochd.

---

### ORAN FEARAIS CHUIDEACHD AIR BANAIS;

**Agus cuideachd na bainnse bhi cho dubh, dorcha, iarnaidh, 's gur h-ann bha iad as an aghaidh mar na fithich fein.**

'S ann anns an *Fharaid* tha bhanais a' chluinntear,
Tha mi 'n am chodal, 's na dùisgear mi;
'S e *Richard* 's fear-baile, a' bhean is a' mhuinntir,
Tha mi 'n am chodal, 's na dùisgear mi;
Bha'm ministeir féin aig réiteach an fhigheadair,
'S na faiceadh tu *Richard*, gu 'n clisgeadh do chridhe roimh',
'S e 'n donas chuir idir gu *Biod-dubh-nam-fitheach* iad;
Tha mi 'n am chodal, 's na dùisgear mi.

'S lapach a rinn sibh, 'n uair chaill sibh na pìoban,
Tha mi 'n am chodal, 's na dùisgear mi;
Gidheadh bu mhaith mhisneach dhoibh 'n t-iteachan fhaotainn,
*Tha mi 'n am chodal, 's na dùisgear mi;*

Tha fear na bainnse féin 'n a thaibhse do
 bhreabadair,
'S e a thachairt 's an oidhch' air a' chloinn
 gu 'm biodh eagal orr',
An t-armadh r' a aodann, 's an glaodh r' a chuid
 crabhuichean,
 Tha mi 'n am chodal, 's na duisgear mi.

---

### ORAN DO DHOIRIONNACH ARAIDH BHA DA UAIR POST' RI SEANN DUINE,

**Agus iad a' cur as a leth, nach robh i ro thoilichte le fear d'an dithis, agus gille bha 'n a shaor bhi tric a' taghall a tighe.**

THA Seòras 'n a bhuannadh mu 'n cuairt do 'n
 tigh òsda,
 Tha mi 'n am chodal, 's na dùisgear mi ;
Ged théid e a' chodal, cha 'n fhada a stòlas,
 Tha mi 'n am chodal, 's na dùisgear mi ;
Siùbhladh e 'n oidhche, gun soillse, gun ghealach,
Oir is saor a tha ann, cha chum bantrach dorus
 ris,
Tollaidh e dìomhair, tha snìomhair is fairche aig',
 Tha mi 'n am chodal, 's na dùisgear mi.

Bean *Innse-mheìridh*, cha 'n 'eil i ro bhrònach,
 Tha mi 'n am chodal, 's na dùisgear mi ;
Ged thìodhlaic i bodach, tha bodachan beò aic',
 Tha mi 'n am chodal, 's na dùisgear mi ;
Na gabh-sa mar éigin eudach nan glas-bhodach,
Ni mò bheir i *sràbh* air am bàs, oir a chleachd i e,
*Air* ni 's lugha na *gìnidh*, gu 'm puinnsean
 Gilleasbuig e,
 *Tha* mi 'n am chodal, 's na dùisgear mi.

## ORAN DO THAILLEAR BHA 'G OBAIR AN TIGH A' BHAIRD,

**Agus mu 'n d' eirich e 's a' mhaduinn, ghoid neach-eigin a bhriogais uaithe. Cha robh sult ro eireachdail air an taillear co dhiubh, agus cha do chaomhainn am bard e.**

*Luinneag.*

Och hò, mo nighean donn,
'S an droch uair ghoid thu bhriogais;
Och hò, mo nighean donn,
'S an droch uair ghoid thu bhriogais.

'S i bhriogais bh' aig an tàillear,
A' folach nan gàg bha 'n a easgaid.
Och hò, mo nighean, &c.

Mu 's faic neach 's am bith mar tha i,
'N ainm an àidh cuir anns an uisg' i.
Och hò, mo nighean, &c.

Bi muigh mu 'n éirich a' ghrian leath',
'S na caomhainn siabunn is *bruis* dhi.
Och hò, mo nighean, &c.

Ma dh' fholaich thu 's a' bhà-theach mhòr i,
Marbh-phaisg air a' bheò nach d' ith i.
Och hò, mo nighean, &c.

Eudach na mnatha ruaighe,
'S e cheist ma chualas e 'n *Ruspunn.*
Och hò, mo nighean, &c.

Thuit a' bhriogais de na sléisdean,
'S cha 'n fhanadh 'fhéileadh gun chrios air.
Och hò, mo nighean, &c.

## RANN COMHAIRLE

**Do bhuachaille MhicAoidh, agus spreidh nan nabuidhnean bhi tighinn tric air an fheur.**

NIS a Dhòmh'll 'Ic Huistean,
Na smùisich rud searbh;
Feuch a bheil do thùir annad,
Ciùineas thòirt á storm;
Ach gur beag an càs,
Ged nach teàrnadh tu o 'n arm,
Ma reiceas tu an càirdeas,
Air sgàth nan ochd marg.*

Am fear a tha 'n a éigin,
Na déilig ris mar Ghall,
Oir tha iomadh fàt,
Gu do chàirdeas chur an call;
'S gu 'm faodadh fear an dràsd,
As am fàisgeadh tu geall,
Bhi fuadach do bhàis,
O 'n a' ghàradh ud thall.

An diugh thabhair sgeul doibh,
'S a màireach tog geall,
'S gur mearachd ma tha
Cuid no pàirtidh ort 'n a throm;
Ma 's biadh, no ma 's fiacaill,
Leis an dean iad do chall,
Leag fiach air a' phrìomh fhear,
'S na caomhainn iad bonn.

*Good morrow* ort a Dhomh'll 'Ic Thormaid,
'S duilich sgeul a dhearbhadh ort,
Rinn mi rann duit bha fior,
'N uair a shìn thu ri do phost;

* An tuarasdal bha dha.

Gabh do roghainn á dà ghìomhachd,
'S tha gach aon diubh beag an toirt,
Thu bhi dh' easbhuidh do dhuais,
No nì na tuath' dhol bàs do 'n ghoirt.

---

**ORAN DO MHAIRI NIC-AOIDH, NIGHEAN FEAR BHIOGAIS,**
**Air dhi Uilleam Baillidh Fear na h-Airde-moire, an Siorramachd Rois, a phosadh.**

Cho fad 's a tha cliù nan Reul tuath',
Thar gach reannag tha shuas a' toirt car,
Cha lugha tha Màiri NicAoidh,
Toirt urraim os ceann Mairi Carr.

Cha 'n ann ged tha 'sùilean mar innleachd,
Gu smùsachadh inntinn nam fear,
Air chor 's gu 'n robh mòran 'g a h-iarruidh,
O dheas, is o 'n iar, is o 'n ear.

Ach oir a tha feartan 'n a h-aodan,
Mar tha anns a' ghréin 's i 'n a teas;
Mu 'n aon fhear a sheallas gu dùr oirr',
Bheir ceudan an sùil' air an ais.

Cha mhò tha de neart anns a' *chanon*,
Chur ghaisgeach le 'anal air falbh,
Na 'n cumhachd th' aig Mairi gu 'n tarruing,
Le 'seallaidhnibh banaile, balbh'.

'S ann tha luchd-oifig is beathach'
Is àireamh d' an leithidibh sin,
A' ruith ann an cùisibh a 's dàcha,
Bhi fiùghail air Màiri mar bhean.

'S caomh leis a' Chaiptein an oifig,
Cha 'n ann air son gnothuich an Righ,
*Ach gus am bi* 'onoir ni 's àirde,
*'S gu 'm* buinig Màiri NicAoidh.

Buinidh do 'n Bhàillidh mòr cheartas
A thoirt do gach neach thig 'n a ghaoith ;
Ach cluichidh e *tric* air a nàbaidh,
G' a philleadh o Mhàiri NicAoidh.

Am fear 's tha cho sona 'n a phòsadh,
'S gu 'n chothaich e 'n òigh s, thoirt a mach,
'S e beath' na tha ris-sa am farmad,—
Tha esan gun fharmad ri neach

An Caiptein a dhearbh leis na sheinn e,
Gu 'n robh e gu tinn ri car seal,
Dh' fhòghnadh dha sealladh d' a h-aodan,
Gu 'leighis o ghaol Màiri Carr.

Ged chuireadh fortan ceud fàilt' air,
'N a stòras, 'n a chairdean, 's 'n a mheas ;
Cha 'n urradh mi mholadh ni 's cruaidhe,
Na innseadh gun bhuannaich e is'.

Ach ged a tha Màiri cho cliùteach,
'S e 'n ni a chuir crùn air a sealbh,
An cothachadh treun rinn *Gleann-Iughair*,
'N uair thug e a piuthair air falbh.

Oir tha cho fiùghail air dànaibh,
'S a bheireadh r' a dheanamh do *Phope*,
Tha i nis bliadhna 'n a màthair,
'S e sud a dh' fhàg Màiri 'n a *top*.

---

### AM BRUADAR.

**Oran anns am bheil am bard a' toirt achmhasain do chaochladh neach air feadh na duthcha, air nach ruigeadh e gu *socrach* air mhodh eile.**

CHUNNAIC mise bruadar,
Fhir nach cuala, thig is cluinn ;

Ma 's breisleach e, cur casg air ;
'S ma tha neart ann, bi 'g a sheinn :
Na 'm b' fhìor dhomh féin gu 'm faca mi,
Am Freasdal, 's e air beinn ;
Gach ni is neach 'n a amharc,
Is e coimhead os an cinn.

Chunnaic mi gach seòrsa 'n sin,
A' tigh'nn 'n an cròthaibh, cruinn ;
'S na 'm b' fhior dhomh, gu rob mòran diubh,
A b' eòl domh ri mo linn ;
Ach cò a bha air thòs dhiubh,
Ach na daoine pòsd' air sreang,—
'S a' cheud fhear riamh thuirt focal diubh,
Cruaidh chasaid air a mhnaoi.

Labhair glagair àraidh ris,
'S tu leig mo naimhdeas leam,
'N uair phòs mi ghobach, àrdanach,
Nach obadh cnàmhan rium ;
'S e 's cainnt an taobh mo leapa dhi,
An uair is pailte rùm,
Gu cealgach, feargach, droch-mheinneach,
"'S an droch-uair, teann a null."

Their i rìs, gu h-ain-meinneach,
'N uair dh' éireas fearg 'n a sron,
Gu 'm b' olc mi ann an argumaid,
'S nach b' fheàrr mi thogail sgeòil,—
"Cha b' ionann duit 's do—c' ainm e sud,
'S deadh sheanachaidh e 's tigh-òsd',
O ! 's buidhe dhi-s' thug dhachaidh e,
B' e féin am fleasgach còir."

'N *uair chlosas* mis' ag smuaineachadh,
*Gach truaighe* thug mo shàr ;

Their i, sgeigeil, beumnach, rium,
  Gur ro mhaith dh' éisdinn sgeul;
Is their i ris na labhras mi,
  Gu 'n canadh clann ni b' fheàrr;
Aon ghnìomh, no cainnt, cha chinnich leam,
  Nach di-mol i le 'beul.

Thubhairt i gu 'm b' eudach sud,
  'S gu 'n robh e breugach, meallt',
Is thug i air mar b' àbhaist di,
  Nach abradh 'bheul-sa drannd;
Tha 'n adharc sgorrach, éitidh;
  Ach o 'n 's éigin di bhi ann,
O! ciod e 'n t-àite 'n càra dhi
  Bhi fàs, na air a' cheann.

Thubhairt fear de 'n àireamh ud,
  Bu tàbhachdaiche bh' ann,
A Fhreasdail, rinn thu fàbhor rium,
  Am pàirt 'n uair thug thu clann;
Ge d' thug thu bean mar mhàthair dhoibh,
  Nach dean gach dàrna h-àm,
Ach h-uile gnìomh a 's tarsuinn,
  Mar a thachaireas 'n a ceann.

Fhreagair Freasdail reusonta,
  'S e 's feumail dhuit bhi stuaim',
'S a liuthad là a dh' éisd mi riut,
  Is tu 'n ad éigin chruaidh;
Mu 'n d' chumadh còt, no léine dhuit,
  Bha 'n céile sin riut fuaight',
Is ciod iad nis na fàthan,
  Air am b' àill leat a cur uat?

*Nach* bochd dhomh, 'n uair thig strainnsearan,
  *Bhios* ceòlmhor, cainnteach, binn,

'N uair 's maith leam a bhi fialaidh riuth',
  'S ann bhios i fiata ruinn?
'N uair dh' òlas mi gu cùirteil leath',
  'S e gheibh mi cùl a cinn,
'S bidh mise 'n sin 'n am bhreugadair,
  Ag ràdh gu 'm bheil i tinn.

Cha tàmh i 'm baile dìthreibh leam,
  Cha toigh leath' gaoth nam beann,
An t-àite mosach, fàsachail,
  Am bheil an cràbhadh gann;
'S ged chuir mi làmh ri eaglais i,
  Cha 'n fhada dh' fhanas ann,—
" An t-àite dona, tàbhurnach,"
  Bidh sluagh cur neul 'n a ceann.

Sin 'n uair thubhairt Freasdal ris,
  " 'S e thig do 'n neach ni chòir;
A bhi ni 's dlùith' r' a dhleasdanas,
  Mar 's truime crois 'g a leòn;
Ged a shaoileadh tu gu 'm maithteadh dhuit,
  Na pheacaich thu gu h-òg;
Cha 'n fhear gun chamadh crannchur thu,
  Fhad 's bhios a' cham-chomhdh'l s' beò.

" Cha 'n fhac thu féin o rugadh tu,
  Aon cheum do m' obair-s' fiar,
Ged chunnaic mi mar chleachdadh tu,
  Do dhreachdan 's do chiall;
Cia h-iomadh *tric* gu beartas,
  Bh' air an ditheadh steach 'n ad chliabh,
Nach fhaic thu gur h-aon aisinn dhiot,
  A chum air ais sud riamh.

"*Aidich féin* an fhìrinn,
  *Agus chi* thu 'n sin mar bha,

A' mheud 's a ghabh mi shaothair rith',
  Gus an caoch'leadh i ni b' fheàrr ;
Dh' fheuch bochdas agus beartas dhi,
  Is euslaint agus slàint',
Is thàinig mi cho fagus dhi,
  'S a bagairt leis a' bhàs.

"'N uair a dh' fheuch mi bochdas dhi,
  'S ann ortsa chuir i 'm *fàt ;*
'S cha mhò a rinn an t-socair i
  Ni b' fhosgarraich' ri càch ;
Le h-euslaint', 'n uair a bhuin mi rith',
  'S ann frionasach a dh' fhàs ;
An t-slàinte uam cha 'n aidich i,
  'S cha chreid i uam am bàs."

Cò sin a chithinn tighinn,
  Dol a bhruidhean ris gu teann,
Ach duine bha cruaidh chasaid
  Air a' mhnaoi bu ghasd' a bh' ann ;
'S e 'g ràdh, "'N uair théid mi 'n taice rith',
  'S ann bhios oirr' gart is greann,
'S 'n uair their mi chainnt a 's deala rith',
  Gu 'n cuir i car 'n a ceann.

"Gur h-e trian mo dhìtidh oirr',
  Nach bi i faoilidh rium ;
Ni i sgeig is cnead orm,
  Gun ghàir' a' tigh'nn á cuim ;
'N uair bhitheas sinn 'n ar n-aonaran,
  Bidh 'cainnt 's a h-aogas trom ;
Ach 'n uair thig na fir—gu fuirmeil,
  Gheibh sinn òl, is cuirm, is fonn.

"A Fhreasdail, rinn thu seirbhe dhomh,
  'S ann orm a chuir thu chuing,

'S gu 'm b' eòl duit gu 'n robh m' aimsir,
  Is mo mheanmnadh air an claoidh ;
B' fhurasd' duit 's na bliadhnaibh ud,
  Mo riarachadh le mnaoi
Bhiodh ùmhail, càirdeil, rianail dhomh,
  'S a riaraichinn a chaoidh."

" Dh' fhaodainn-sa do phòsadh
  Ris an t-seòrsa tha thu 'g ràdh,
Ach 's aona as a' cheud dhiubh.
  Bheireadh riarachadh dhuit ràidh ;
An tè de 'n nàdur neònach ud,
  'S nach toireadh pòg gu bràth,
Aon dràm no deoch cha 'n òlar leath',
  'S cha dheònaich i do chàch."

Air an dara dùsal dhomh,
  'N déigh dùsgadh as mo shuain,
Chunnaic mi na daoine sin,
  Ag sgaoileadh mach mu 'n cuairt ;
'S na h-uile bean bha pùsda sin,
  A' dol 'n an dùnaibh suas,
Ach 's aonan as an fhichead dhiubh,
  Bha buidheach leis na fhuair.

Labhair aon bhean ionnsuicht' dhiubh,
  Bu mhodha rùm na càch,
Am biadh, an deoch, 's an aodaichean,
  Cha 'n fhaodainn bhi ni 's sàthaicht' :
Ach gu m' fhàgail trom, neo-shunndach,
  Cha 'n eòl domh punc a 's dàch',
Na gealltanas mo thoileachadh,
  Gun choimhlionadh gu bràth.

*An duine* sin tha mar rium,
  *Tha sìor* ghearan air mo shunnd,

Dhearbhainn féin air 'fhiacaill,
  Ged nach d' iarr mi, nach do dhiùlt ;
Bidh mòran diubh mi-reusonta,
  'N uair gheibh thu 'n sgeul gu grunnd,
Tha dùil ac' gu 'n ghluais mireag riuth',
  An spiorad nach 'eil annt'.

'S neònach leam an dràsda 'n so,
  Sìor àbhaist nam fear pòsd',
Their gu ladarn' dàna,
  Nach do thoirmisg àithne pòg ;
Cia mòr an diùbhras beusan
  Th' eadar eucoir agus còir,
Cha 'n eòl domh àite-seasaimh,
  Gun a chos air aon diubh dhò.

Chunnaic mi 's an àite sin,
  Ni àbhachdach gu leòir,
Is shaoil mi gu 'm bu reuson e,
  O 'n tigeadh eudach mòr ;
Ciod bh' ann ach fear gun chomas,
  'G iarraidh comunn tè gun chòir,
'S bha fior dhroch bheachd aig cuid dheth,
  'S a bhean féin 'g a chur an spòrs.

Chuireadh e neul 'n am eanchainn-s',
  A bhi 'g ainmeachadh le cainnt,
A' mheud 's a bh' ann do dh' argumaid,
  'S do chomunn geàrrta greann' ;
Bha na ceudan pears' an sud,
  'N an seasamh ann an *ranc*,
'S bha casaidean aig mòran diubh,
  Ma 'n aon neach bha toirt taing.

## RANN

**A rinn am bard, agus e air tighinn a stigh do thigh Dail-choinnidh, sgith, ocrach, air turus o 'n taobh-deas, agus buidhean 'n an suidhe ri biadh ann. Dh' iarr am bard cead suidhe leo, agus air dha sin fhaotainn, agus dronn muilt-fheoil bhi aig an fhear a bha 'n ceann a' bhuird 'n a dhorn, thubhairt Rob Donn :—**

Fhir tha spiolladh na druine,
Cuir an so an drama,
'S mur lìon thu dhomhs' a' ghloine,
Thig mi ort ni 's tinne.

---

## RANN DO DHUINE ARAIDH,

**Air an do thachair am bard latha, agus an duine air slighe dol a tharruing moine ; thug iad an tigh-osda orra le cheile ; 's 'n uair dh' ol iad roinn mhaith, 's ann a b' aill leis an duine eile gu 'n deanadh Rob Donn rann da ; agus fhuair e sin.**

Cia b'e dheanadh mar rinn thus',
Bu mhisd' se e gu bràth ;
Chaidh thu latha tharruing mòine,
'S ghabh do sgòrnan blàth's ;
Ghabh thu pathadh air an rathad,
'S rinn thu caitheamh bàth ;
'S d' a' mheud 's a shluig thu,
Aon neach cha tuigeadh
Dìog a bha thu 'g ràdh.

---

## AN DUINE SANNTACH AGUS AN SAOGHAL,

**A' gearan air a cheile.**

'S mi-chomaineach thusa, Shaoghail,'s b' abhaist duit,
'S olc a leanadh tu ri daoinibh a leanadh riut ;
Am fear a cheangail sreang gu teann riut, leis a' ghlut ;
'N uair tharruing gach fear a cheann fèin di *'s es' a thuit.*

Is sibhse tha mar sin, a dhaoine, 's b' àbhaist duibh,
'S olc a leanadh sibh ri saoghal a leanadh ribh ;
Ged chuir mise sorchan fuidhibh, 's air gach taobh,
Is sibh féin tha gabhail teichidh, soraidh leibh !

O, na 'n gleidheadh tu mis', a shaoghail, bhithinn dha do réir,
Oir tha na h-uile ni a 's toigh leam fuidh na ghréin ;
C' uim' an leigeadh tu gu dìlinn mi gu péin,
'S nach 'eil flaitheanas cho prìseil dhomh riut féin.

'S ann bu chòir dhuit bhi cur t' eòlais ni bu deis',
Far am biodh na h-uile sòlas ni bu treis',
Ged ni mis' an t-ùmaidh àrach ri car greis,
'N uair a thogras e mis' fhàgail, leigeam leis.

---

**RANN**

**A rinn am bard le fearas-chuideachd d' a mhnaoi, feasgar 'n a thigh fein, an deigh dha thighinn dachaidh as an Reisimid Chatach, agus e 'n a chabhag dol a dh' iasgach an cuideachd a choimhearsnach.**

FEUCH am faigh mi iachdair,
No riachlaid do chòta,
A ribhinn àluinn, aoibhinn, òg
Ma 's a bi an t-iasg,
A' biastadh na pròis orm,
A ribhinn àluinn, aoibhinn, òg
'S a liuthad maighdean àluinn,
Is Sàlaidh air thòs orra,
Bheireadh dhomh an làmhan,
*Is pàirt* 'g a mo phògadh,
*Ged* a tha mi 'n dràsd
*'N* a mo thràill an tigh Seònaid,
A ribhinn àluinn, aoibhinn, òg.

### RANN A RINN AM BARD AIR BANAIS,

**Agus iad air cur Iain MhicAoidh, Fear Bhoralaidh, gu bhi 'n a cheann-suidhe aig a' bhord air an robh cuid do na mnaibh, 's an oigridh. B' e athair bean na bainnse am buachaille, Mr. Murchadh MacDhomhnuill am Ministeir, Coinneach Sutharlan am Factor, agus Iain mac Uilleam 'Ic Neill am Pracadair.**

CHAIDH Iain gus a' bhanall ud,
Do bheannachadh na fhuair iad,
Is rinn e suidhe socarach
Air sopanaibh d' an luachair;
'N uair théid thu troimh gach dleasdanas,
Dean athchuing do na h-uaislibh,
Am Ministeir, am Facadair,
Am Pracadair, 's am Buachaill.

---

### RAINN

**A rinn am bard latha do Churstaidh a nighean, agus a bhean bhi o 'n bhaile, agus a piuthar bu sheana 'g iarraidh air Curstaidh fuinne dheanamh. Bha i a' diultadh a peathar; agus air do 'n bhard fhios a bhi aige gu robh iad a' maoidh-eadh oirre, mac breabadaire, coimhearsnach a bh' aca, d' an robh fuath araidh aice, agus aig an robh piuthair bhochd, chiorramach, 's ann a thoisich e air na rainn dhi, agus cha b' fhada 'n sin gus 'n do ghabh i an cronachadh.**

NACH h-e mis' th' anns a chall,
Le mo bhean a bhi thall,
'S nach dean Curstaidh mhaol donn an fhuine
dhomh.

Cha 'n 'eil neach anns an tìr,
D' an d' thug ise mòr ghaol,
Ach mac a' bhreabadair mhaoil, is currachd air.

Cha 'n 'eil piuthair-chéile dhuit ann,
Ach Eiric rugaideach, cham,
Car 'n a h-amhach, 's a ceann a' turraban.

Ma 's e Curstaidh a ghaol,
'S gu 'n tig e 'n so air a tì,
*Bheir mi féin* a' bhò mhaol 's an gunna dha.

## ORAN DO ALASTAIR CORMAIG,

**Air son orain a rinn esan do chloinn nabuidh eile, bha ann an doigh measail, cinnichte, an cuid, 's an eireachdas, agus Alastair Cormaig farmadach ri duine air bith eile a chinnicheadh, agus e fein an deigh a chuid do 'n t-saoghal a chall, le strodhalachd agus mi-cheill. Chuir e fein agus am bard a mach air a cheile gu searbh roimh an am so.**

Shanndaidh, cha 'n 'eil spéis agam,
Do ghamhlas ris a' Chléireach ud,
Ach 's teann leam bhi 'g ad éisdeachd,
O 'n a thug thu beum air clann.
Shanndaidh, cha 'n 'eil, &c.

Ged ni fear gàir' 'n ad fhianuis riut,
Gu t' àireach ann do dhìomhanas,
Canaidh iad gu dìomhair,
Nach robh focal fior 'n ad cheann.
Ged ni fear, &c.

Eisdidh iad gu tosdail riut,
Air eagal t' fhearg a bhrosnachadh ;
Oir tha iad faicinn coslais ort,
Gu 'n d' fhàs do thoimhsean gann.
Eisdidh iad, &c.

Bidh iad ciotach, cealgach, riut,
Mar bhios fear glic ri balgaire,
'N uair bhios a làmh 'n a charbad,
Is an caothach dearg 'n a cheann.
Bidh iad ciotach, &c.

Thuit thu le droch thrì rudan,
Eudach, òl, is aotramas ;
'N uair a dh' fhàs thu baoth leo sud,
Cha b' e 'n tìom dhuit dheanamh rann.
Thuit thu le, &c.

An rùidhtear dona mhilleas rud,
Bidh caoidh, is gainne, 's tinneas air,

Bidh farmad agus iomas air,
Ma bhios fear cinnicht' ann.
An rùidhtear dona, &c.

Cha b' ioghnadh leam ged b' olc leat,
Bhi toirt airgiod o na bochdaibh ud,
Tha féin gun latha cosnaidh, is
Do stoc air dol 'n a dheann.
Cha b' ioghnadh leam, &c.

Ma leanas tu ri d' éisgealachd,
'N ad luidhe sin, 's nach éirich thu,
Cha 'n fhada nach thu féin am bochd,
Cha feumail 's a bhios ann.
Ma leanas tu, &c.

Ciod a' bhuint' bha agad-sa,
Ri Seisein no ri eaglaisibh ?
'S nach robh thu riuth ach teadalach,
'S nach b' fhada dh' fhan thu ann.
Ciod a' bhuint', &c.

Shaoil leam gu 'm bu nàire dhuit,
An t-aideachadh a mhàbadh,
'S gur tu féin a theich gu dàna,
'N déigh do làmh chur ris a' chrann.
Shaoil mi, &c.

Ach ged b' olc na stòpannan,
'G an tomhas air na bòrdaibh ac',
Bha Sanndaidh riamh ag òl orr',
Gus an d' fhàs a phòcaid gann.
Ach ged b' olc, &c.

Gu 'n d' luidh thu orr' gu bliadhnachail,
Gun chomhairl' duine riamh ghabhail,
Dh' òl e 'n leth an ——,
Rud a nigh a chiall á 'cheann.
Gu 'n luidh thu, &c.

Tha gnàth-fhocal a' Ghaill againn,
Tha buintinn ri do ghloichdearachd,
" *Once mad, never wise,*"
Leig uainn an *subseig* fann.
Tha gnàth-fhocal, &c.

---

RAINN ORAINN,

**Eadar Rob Donn agus Alastair Cormaig, roimh dhoibh cur a mach air a cheile; Alastair Cormaig a' toirt cronachaidh do 'n bhard, chionn nach robh e a' pilleadh orain a rinn an Geigean. Bha am bard cur uine roimh so as an taghadaireachd, ach bha e nis air pilleadh d' a h-ionnsuidh.**

A. C

CEUD furan is failt ort féin a Rob Dhuinn,
Gu 'n chaill thu do thàland am bà-theach MhicAoidh,
Mur caochail thu àbhaist, gu 'n fuiling thu tàmailt,
Is cluinnidh do chàirdean gu 'n chaill thu do chlì.

R. D.

Tha mise do thàmh ann am bà-theach MhicAoidh,
'S na gnothuichean aige-s' dh' fhàg m' aigneadh fo strì ;
'S e sin bheireadh dhomhsa, gu 'm fuilinginn do 'n Ghéigein,
Sìneadh leis féin air a mhàbaireachd bhaoth.

Ach bheir mi mo mhionnan nach bi mi aig sìth,
Ma chluinneas mi tuilleadh o 'n duin' ud a chaoidh ;
'S 'n uair tha mi cho abuich toirt freagairt duit féin,
Cha mhò orm és' na 'n gobhlachan gaoith.

A. C.

Tha e gu tinn, 'n a luidh' air a dhruim,
'S 'g a leigheas le drine, is ìm, is eòin ;
'S e eanaraich a' choilich air fholach le h-ìm,
Chuir riplis a dhruim a mach air a chròn.

R. D.

Ged rinn thu a leigheas, cha d'rinn thu a' chòir,
'N uair dh'innis thu'n acfhuinn a leighis a leòn,
Mur biodh an leigheas a thug Sanndaidh Cormaig,
Bhitheadh e marbh, 's cha chluinnteadh a bhròn.

---

## ORAN AN AINM DITHIS DO NIGHEANAIBH IAIN MHIC EACHAINN ;

**Te dhiubh air tighinn dachaidh o sgoil, agus gun speis aice nis, na 'm b' fhior, do 'n duthaich ; agus an te eile, nach robh o 'n bhaile, a' moladh na duthcha.**

CIA b' e dheanamh mar rinn mis',
Bu mhisd se e gu bràth,
Dhol do 'n bheinn, an aghaidh m' inntinn,
Mhill e mi mo shlàint' ;
Pàirt de m' acain, bràigheach *Mheirceinn*,
'S àit gun mharcaid e.
Ach spàin is copraich, 's bà-theach fosgailt',
'S gràine shop ri làr.

Cha 'n 'eil seòmar aig Righ Bhreatainn,
'S taitneich' leam na 'n *Càrn*,
Oir tha e uaignidheach do ghruagaich,
'S ni e fuaim 'n uair 's àill ;
Feur is coille, blàth is duille,
'S iad fo iomadh neul,
*Is is' is echo*, mar an teudan,
*Seirm* gach téis a 's feàrr.

Cha b' àite còmhnuidh leam air Dhòmhnach,
  A bhi 'n ròig no 'n càrn,
Oir, mur robh strianach ann air bhliadhna,
  Cha robh riamh ni b' fheàrr ;
Fuaim na beinne, 's gruaim a' ghlinne,
  'S fuathach leinn' a' ghàir ;
O ! cràdh mo chridhe, reubadh lighe,
  An t-àit an tighe 'm feur.

Ciod am fàth mu 'n d' thug thu fuath,
  'S ann do na bruachaibh àrd' ?
Nach fhaic thu féin, 'n uair thig an spréidh,
  Gur feumail iad le 'n àl ?
Cha chràdh cridhe, air làrach shuidhe,
  Fuaim na lighe làin,
Do 'n gnàth bhi cladhach roimh a h-aghaidh,
  Is feur a déigh a' fàs.

Na bha fìrinneach de t' amhran,
  'N fhad 's bha 'n samhradh blàth,
Rinn e tionndadh oidhche-Shamhna,
  'S bheir an geamhradh 'shàr ;
Duille shuidhicht' bàrr an fhiodha,
  Dh' fhàs i buidhe-bhàn,
'S tha *beautie* 'n t-Srath' air call a dhath,
  Le steall do chathadh-làir.

Gleidhidh 'n talamh chun an t-samhraidh,
  Sin a chrann e 'n dràsd,
Beath is calltuinn latha-bealltuinn,
  Gealltanach air fàs ;
Bidh gruth is crathadh air na srathaibh,
  'S teirgidh 'n caitheadh-làir,
Nach binn an sealladh, glinn an stealladh,
  *Laoigh*, is bainne, 's bàrr !

'S barail leamsa gu 'n do chaill sibh,
  Air na rinn sibh chàis ;
Dhol do shliabh, gun chur, gun chliathadh,
  'S nach robh biadh a' fàs ;
B' fheàr bhi folluiseach an *Galladh*,
  Na bhi 'n comunn ghràisg,
Le deathach connaidh air mo dhalladh,
  Làimh ri balla fàil.

---

ORAN

**Do dhuine uasal araidh, Doctair Morastan, bha car uine fhada an teaghlach a' Mhorair MhicAoidh, agus e ro mhiogh-ail aca; ach mu dheireadh thainig eadar e fein 's an teaghlach gu geur; agus dh' fhalbh e, air bheag rabhadh a thoirt. Tha am bard a' togail an orain air a' ghnath-fhocal, "Is sleamh-uinn an leac a tha aig dorus an tigh' mhoir."**

*Luinneag.*—Binn sin uair-eigin,
  Searbh sin òg,
  Binn sin uair-eigin,
  Searbh sin òg ;
  Binn sin uair-eigin,
  'N comunn so dh' fhuaraich,
  Air an robh earball glé dhuaineil,
  Ge bu ghuanach a shròn.

A' bhliadhna na caluinn s',
Bu gheur am faobhar a ghearradh an teud,
Bh' eadar Dòmhnull 's am Morair,
'S iad mar aon ann an comunn 's an gaol ;
Ach cia b' e ni bha 's na cairtean,
Chaidh e feargach oirnn seachad an dé ;
'S cò a 's dàcha bhi coireach,
Na 'm fear a dh' fhàgas am baile leis fèin ?
  Binn sin uair-eigin, &c.

Chunnaic mis' air a' bhòrd thu,
Bhliadhna ghabh Sìne Ghòrdan an t-at,

Dd

'S cha chuireadh tu t' aodan
Ann an comunn nach slaodadh tu leat;
Ach 'n uair shaoil leat do shorchan,
Bhi cho làidir ri tulchainn a' gheat',
Shlìob na bonna-chasa reamhar
Dhe na loma-leacaibh sleamhuinn gun taic!
Binn sin uair-eigin, &c.

Dearbh cha ghabhainn-sa ioghnadh
As an leac so chuir mìltean a muigh,
Dhe na corra-cheannaich, bhriosgach,
Aig am faicteadh 'n dà iosgaid air chrith;
Ach an trostanach treubhach,
Chuireadh neart a dhà shléisde 'n an sith,
Ma thuit es' aig an dorus,
Cia mar sheasas fear eile 's am bith?
Binn sin uair-eigin, &c.

'S ann tha ceumanna Freasdail
Toirt nan ceudan do *leasanan* duinn,
Deanamh ìobairt do bheagan,
Gu 'm biodh càch air an teagasg r' an linn;
Ach ma thuiteas fear aithghearr,
Le bhi sealltuinn ro bhras os a cheann,
Cha 'n 'eil fhios agam,—aca,
Co a 's ciontaich' an leac no na buinn.
Binn sin uair-eigin, &c.

Tha mise féin ann an eagal,
'G iarruidh fàsaich no eag do mo shàil,
Is mi falbh air na leacaibh,
Air an d' fhuair daoine seasmhach an sàr;
Ach tha m' earbsadh tre chunnart,
Mo gharbh-chnaimhean uile bhi slàn,—
Oir ged a thàrladh dhomh clibeadh,
*Cha* 'n 'eil àird' aig mo smigead o 'n làr.
Binn sin uair-eigin, &c.

An duin' òg s' tha 'n a léigh,
Tha mi clàistinn tha tighinn á 'dhéigh,
Fhuair e *leasan* o dhithis,
Chum gu 'n siùbhladh e suidhicht' 'n a cheum ;
Ach mu 'n chùis tha d' a leantuinn,
Cuiream cùl ri bhi cantuinn ni 's léir ;
Ach na 'm biodh brìgh ann mo chomhairl',
So an t-àm am bheil Somhairl' 'n a feum.
Binn sin uair-eigin, &c.

Iain Mhic-Uilleim 's an t-*Srathan*,
Faodaidh deireadh do lathach'-s' bhi searbh,
Ged tha 'n aimsir-s' cho sìtheil,
'S nach 'eil guth riut mu phrìs air an tarbh ;
Chaidh luchd-fàbhoir a bhriseadh,
Na bha 'n dreuchd eadar *Ruspunn* 's am *Parbh ;*
Am fear a thig le mòr urram,
Gheibh e ceud mìle mallachd 's an fhalbh.
Binn sin uair-eigin, &c.

---

### PIOBAIREACHD BEAN AOIDH.

**THOGAIREADH bean Aoidh, thogaireadh bean Aoidh,
Thogaireadh bean Aoidh uainn do dh' *Aisir*,
Thogaireadh bean Aoidh 'n aghaidh na gaoith',
'S rinn iad MacAoidh aig *Lachan-nan-Glaimhidheach*.**

'S folluiseach a dh' fhalbh i,
Callaidheachd an déigh Aoidh,
Thoilich i gu bhi 'n a mnaoi,
'N àiteachaibh fàsachail.
Chunnaic mise mar bha i,
Turraban an déigh Aoidh,
'M bealach eadar dhà bheinn,
B' àill leo gu 'n tàmhadh iad.
Chunnaic mi rud eile rìs,
Dh' innis domh nach robh sibh saor,
H-uile aona de an ni,
Sgaoilt' feadh nan àiridhnean.

'S chunnaic mi thu féin, Aoidh,
'N uair a rinn thu 'm pill,
Gurraidh cruinn anns a' bheinn,
'S duilich dhuibh 'àicheadh.

'S suarach an t-uidheam,
Do ghruagach no nighin,
Bhi pronnadh 's a' bruidhean,
Is cab oirre gàireachdaich.
Triall chun na h-uighe,
Gun ghnothuch no guidhe,
A' mhealladh le bruidhean,
Pàisteachan bà-bhuachail.
Ma tha agaibh do chridhe,
Na philleas mo bhruidhean,
Théid mis' air an t-slighe,
Is feuchaidh mi 'n t-àite
An robh sibh 'n ur dithis,
'N ur luidhe 's 'n ur suidhe,
'S mu 'n ruitheadh beul duibhe,
B' fheàrr gun a chlàistinn.
'S suarach an t-uidheam, &c.

Na càirdean bu deala bha stigh,
Chàirich iad iomadh fear roimp',
Dh' fheuchainn an cumadh iad uaith,
Ailghios nach b' fheàirde i,
Thionndaidh i 'bus ris an fhraigh,
'S bhòidich nach pilleadh i troigh,
Chaoidh gus an ruigeadh i 'n tigh,
Am b' àbhaist di fàth fhaighinn.
Dh' fhàg i an t-aran a' bruich',
'S dh' fhalbh i o thilleadh a' chruidh,
Dh' àicheadh i comhairl' 's am bith,
'S mhèarsail i dh' *Aisir* uainn.

Mhuinntir a thachair a muigh,
'S iad a fhuair sealladh a' chluich',
Anna 'n a ruith, teannadh o 'n tigh,
'N deigh a' ghille chraiceanaich.
Na cairdean bu deala, &c.
Thogaireadh bean Aoidh, &c.

---

### ORAN NAN CASAGA DUBHA.

**A rinn am bard 'n uair chuala e gu 'n do bhacadh an t-eideadh Gaidhaelach le lagh na rioghachd; agus muinntir a dhuthcha fein bhi uile air taobh Righ Deorsa 's a' bhliadhna 1745.**

LAMH' Dhé leinne, dhaoine,
C' uime chaochail sibh fasan,
'S nach 'eil agaibh de shaorsa,
Fiùgh an aodaich a chleachd sibh;
'S i mo bharail mu 'n éighe,
Tha 'n aghaidh fhéileadh is osan,
Gu 'm bheil caraid aig Teàrlach,
Ann am *Parlamaind* Shasuinn.

Faire, faire! Righ Deòrsa,
'N ann a spòrs' air do dhìlsean,
Deanamh achdachan ùra,
Gu bhi dùblachadh 'n daorsa;
Ach oir 's balaich gun uails' iad,
'S feàrr am bualadh no 'n caomhnadh,
'S bidh ni 's lugha 'g ad fheitheamh,
'N uair thig a leithid a rìs oirnn.

Ma gheibh do nàmhaid 's do charaid
An aon pheanas an Albainn,
'S iad a dh' éirich 'n ad aghaidh,
Rinn an roghainn a b' fhearra dhiubh;
Oir tha caraid maith cùil ac',
A rinn taobh ris na dh' earb ris,
'S a' chuid nach d' imich do 'n Fhrainc leis,
Fhuair iad *pension* 'n uair dh' fhalbh e.

Cha robh oifigeach Gàidhealach
Eadar *Sergean* is *Còirneil*,
Nach do chaill a *chomision*,
'N uair chaidh 'm briseadh le fòirneart ;
A' mheud 's a fhuair sibh an uraidh,
Ged bu diombuan r' a òl e,
Bheir sibh 'm bliadhn' air th-philleadh,
Air son uinneagan *leòsain*.

Cha robh bhliadhna na taic so,
Neach a sheasadh mar sgoileir,
Gun *chomision* Righ Breatainn,
Gu bhi 'n a Chaiptein air onoir ;
Chaidh na ficheadan as diubh,
Nach do leasaich sud *dolar*,
Ach an sgiùsaigeadh dhachaidh,
Mar chù a dh' easbhuidh a *choilear*

Ach ma dh' aontaich sibh rìreadh,
Ri bhur sìor dhol am mugha,
Ged a bha sibh cho rìoghail,
Chaidh bhur cìsean am modhad ;
'S maith an airidh gu 'm faicteadh
Dream cho tais ribh a' cumhadh,
Bhi tilgeadh dhibh bhur cuid bhreacan,
'S a' gabhail chasagan dubha.

Och, mo thruaighe sin Albainn !
'S tur a dhearbh sibh bhur reuson,
Gur i 'n roinn bh' ann bhur n-inntinn,
'N rud a mhill air gach gleus sibh ;
Leugh an *Gòbharmad* sannt
Anns gach neach a thionndaidh ris fèin dhibh,
'S thug iad baoight do bhur gionaich,
Gu 'r cur fuidh mhionach a chéile.

Ghlac na Sasunnaich fàth oirbh,
Gus bhur fàgail ni 's laige,
Chum 's nach bithteadh 'g us cunntadh,
'N ur luchd-comh-strì ni b' fhaide ;
Ach 'n uair a bhios sibh a dh' easbhuidh
Bhur n-airm, 's bhur n-acfhuinnean sraide,
Gheibh sibh *sèarsaigeadh* mionaich,
Is bidh bhur peanas ni 's graide.

Tha mi faicinn bhur truaighe,
Mar ni nach cualas a shamhuil,
A' chuid a 's feàrr de bhur seabh'gan,
Bhi air slabhruidh aig clamhan ;
Ach ma tha sibh 'n ar leòmhan,
Pillibh 'n dòghruinn s' 'n a teamhair,
'S deanaibh 'n deudach a thrusadh,
Mu 'n téid bhur busan a cheangal.

'N uair thig bagradh an nàmhaid,
Gus an àit anns do phill e,
'S ann bu mhaith leam, a chàirdean,
Sibh bhi 'n àireamh na buidhne,
D' am biodh spiorad cho Gàidhealach,
'S gu 'm biodh an sàr ud 'n an cuimhne,
Gus bhur pilleadh 's an amhainn,
Oir tha i reimhibh ni 's doimhne.

Nis, a Thèarlaich òig Stiubhaird,
Riut tha dùil aig gach fine,
Chaidh a chothachadh crùin dhuit,
'S a leig an dùthaich 'n a teine ;
Tha mar naithrichean folaicht',
A chaill an earradh an uraidh,
Ach tha 'g ath-ghleusadh an gathan,
Gu éiridh latha do thighinn.

'S iomadh neach a tha guidheadh
Ri do thighinn, a Thèarlaich,
Gus an éireadh na cuingean,
Dhe na bhuidheann tha 'n éigin;
A tha cantainn 'n an cridhe,
Ged robh an teanga 'g a bhreugadh,
"Làn do bheatha gu t' fhaicinn,
A dh' ionnsuidh Bhreatainn is Eirinn."

'S iomadh òganach aimsichte,
Tha 's an àm so 'n a chadal,
Eadar bràighe Srath-Chluanaidh,
Agus bruachan Loch-abair;
Rachadh 'n cùisibh mhic t' athar,
'S a chrùn, 's a chaithir r' an tagradh,
'S a dh' ath-philleadh na Ceathairn,
A dhìoladh latha Chulodair.

Ach a chàirdean na cùirte,
Nach 'eil a' chùis a' cur feirg oirbh,
Na 'n do dh' fhosgail bhur sùilean,
Gus a' chùis a bhi searbh dhuibh;
Bidh bhur duais mar a' ghobhair
A théid a bhleodhain gu tarbhach,
'S a bhith'r a' fuadach 's an fhoghair,
Is ruaig nan gaothar r' a h-earball.

Ma 's e 'm peacach a 's modha
'S còir a chumhachd a chlaoidheadh:
Nach e Seumas an Seachdamh
Dhearbh bhi seasmhach 'n a inntinn?
C' uim' an dìteadh sibh 'n onoir,
Na bhiodh sibh moladh na daoidheachd?
'S gur h-e dhlùitheachd d' a chreidimh
A thug do choigrich an rìoghachd.

Fhuair sinn Righ á *Hanobhar*,
Sparradh oirnne le h-achd e,
Tha againn Prionnsa 'n a aghaidh,
Is neart an lagha 'g a bhacadh :
O Bhith, tha h-urad 'n ad bhreitheamh,
Gun chron 's an dithis nach fac thu,—
Mur h-e a th' ann, cuir air aghairt
An t-aon a 's lugha 'm bi pheacadh.

---

PILLEADH A' MHOLAIDH MHASGULLAICH.

Gu bheil cuid de na bàrdaibh
  Aig a measa tha chèaird na an sealbh ;
Cuid nach amais air firinn,
  Agus cuid dhiubh a dh' innseas i searbh ;
Moladh bheartaich tha làthair,
  Is a' cuimhneachadh chàirdean tha marbh ;
'S luaith' an teanga na maistreadh,
  A' cur faobhair a' mhasguill air falbh.

Mac co-alta a' Chòirneil,
  Thubhairt Alastair sòdh-ghradhach riut,
Thug e 'n tiodal mar b' eòl da,
  O nach b' aithne dha 'n còrr a thoirt duit ;
Ach 'n uair rinn e do shéideadh,
  Bha do sheubh r' a dheudaich-s' 'n a phut ;
Ciod 's am bith rud is fiach thu,
  Gheibh thu mach gur e 's crìoch dha an glut.

Tha mise féin dol air m' uilinn,
  Ged 'eil na ceudan a' cumail rium taic ;
Ged a shéidinn fear t' onoir-s',
  Tha mi geur ann am barail nach peac' ;

Bidh mo chèaird dhuit ni 's daoire,
Na bha 'm bàrd ud, ged 's caomh leis tombac ;
Ach dheanainn moladh nach b' fhiach thu,
Chionn 's gu maitheadh tu 'm bliadhna dhomh 'm Prac.

Bharabra nighean Iain, cia àrd thu,
Cha do shaoil leam gu 'n d' fhàs thu cho baoth,
'S gu 'm biodh bleidireachd mholaidh,
Togail t' aigneadh o 'n talamh le gaoth,
Cha deach' maitheas ort àireamh,
Mach o t' fheabhas gu baraigeadh bidh ;—
Feudaidh buadhan cho moltach
Bhi 's an aon nach 'eil beartach, 's nach bi.

Cia maìth biadhtaidheachd teallaich,
'S iomadh gnìomh th' ann ar comas a 's mò ;
Is buaidh a 's minic a dh' eirmis,
Air bhi 'n cuideachdas farmaid is tnùth' :
Iads' bhios beartach de stàrnaibh,
Ni iad fialuidheachd àrdanach, ùr ;
Gheibh iad cus a bheir rùm dhoibh,
'S bidh gach glutair 'n a thrompaid d' an cliù.

'N uair a mhol e do bhràthair,
Cha robh diog mu na dh' fhàg e do chlann ;
Ach oir 's tus' a bha làimh ris,
Is do bhuthailtean làn 's a' cheart àm ;
'G ràdh gu 'n d' ràinig e 'n t-Ard-Righ,
Dearbh cha chreidinn an sgeàl ud á 'cheann,—
Fear nach robh anns an àite,
'S nach 'eil cinnteach gu bràth a dhol ann.

'S beag orm féin am fear-dàna,
  Bhiodh 'g am shéideadh 'n uair dh' fhàsadh mo staid,
No sìor-mholadh mo shinnsear,
  Ged bhiodh pàirt diubh r' an linn cur ri goid;
Ach far 'm bi eutroman eanchainn,
  Ged robh 'aodan cho seanchair ri creig,—
As an stoc cha tig unnsa,
  Nach bi leantuinn ris punnd de na bhleid.

'S iomadh glaoichd-chlaguinn falamh,
  Th' air a chuibhrigeadh geal anns gach pac;
Agus treun pearsa fiùghail,
  Tha air éideadh le lùireach nan rac;
Iads' tha bunntumach, ciallach,
  Ge do thàir iad na ceudan 'n an glaic,
Leis gach breitheamh tha ionnsuicht',
  'S mò am meas air na th' annt' na th' ac'.

'S i mo bharail-s' ort, àrdain
  Gu bheil cuid ann an gràdh air do bheus;
'S lìonmhor cruth anns an tàir thu,
  A chum uabhar a chàradh 'n an cré;
'N uair bhios pearsachan fiùghail,
  'G ad a chartadh o 'm bùthanaibh féin,—
Bidh tu cinnteach á comhnuidh
  Anns na h-inntinibh gòrach gun chéill.

---

**ORAN**

**Do mhac Gobhainn, a thoisich a bhi 'n a shealgair-sionaich air feadh na duthcha, agus d' an robh ainm e bhi measail 'n a bheachd fein, agus a bha smuaineachadh gu robh nigheana na duthcha 's gach ait an deigh air.**

THA mac a' ghobhainn cheanndalaich,
'S àm-s' a triall do Dhiùirinnis,
'S i cheist air cuid gu h-uaignidheach,
An cualas cia meud cù tha aig'?

B' e 'bheath do dh' ionnsuidh ghruagaichean,
Na 'm fuadaicheadh e 'n lùis iad uaith,
Oir 's biastan dàna, fuaimneach iad,
Do thabhairt suas nan rùintean ac'.

Tha dòchas air an oighreachd so,
Aig maighdeanan nach ainmich mi;
Thig naidheachd chun na h-inntinn
Troimh na chuinnean 'n uair bhios meann-
mainn orr';
Ged cheil iad oirnn gu rùnach e,
Bidh dùil am beul an anmoich ris,
Mu 'm faic iad leus le 'n sùilibh dheth,
Air a' chùigeadh cù gu 'n aithnichear e.

Bidh cona mòra blobhdail ann,
'N uair cheanglar iad ri cailbheachan;
Bidh *Ubh! Ubh!* fiadhaich ac',
Nach ruig iad biadh nan searbhantan;
Bidh *Fithmh, Fethmh!* dranndanach,
Aig abhgan beaga gearrtach ann;—
Their mnathan fuine, pronntanaich,
"Cead conntrachd orr', nach calbhar iad!"

Ach 's mòr is misd an t-suiridh aig',
An uirghill tha 'g a leanmhuinn dhiubh;
'N uair thig na gaothar luaineach ud,
Ni 's luaithe na na sealgairean;
Bidh caithris shìos is shuas aca,
'S iad suaiteachan le 'n earballaibh;
Ma bheanar dhoibh, gur buarant' iad,
'S ma bhuailear iad, bidh sgalgail ann.

Bidh 'n sealgair féin glé chùramach,
Ma chiùrrar fear an iomrall dhiubh;
*Bidh* 'n liagh a' togail uachdair aig',
'S e suathadh sud ri 'n lurgainnibh;

Cha chum na naisg an spréidh againn,
'N àm éisdeachd ris an uirghill ud,
Bidh sgiotadh luath' is éibhlean ann,
'S na biasdan féin 'g a imlich dhiubh.

Bidh bheanag shubhach, shùgach ann,
'S bidh bheanag dhiùltach, fheargach ann,
Cha toir i cisd no cùlaisd oirr',
Gun chupull chù 'g a leanmhuinn ann :
Gur tric i cur an céill doibh 'n sin,
Na dh' ith iad féin 's na seirbhisich ;
Ach foighnichidh na gruagaichean,
"Cia meud cu ruadh a mharbh thu leo?"

Thig maighdean chun an fhleasgaich ud,
'N déigh deasachadh 'cuid chearban oirr',
'S e dh' fhoighnich 's iad gu canach ris,
"An d' fhuair na coin sin marbhan uait?"
Nach fhaic sibh bian an t-sionaich,
Is nach fhoghain sin d' a dhearbhachd dhuibh?
Mu 's deach' a' bhiasd a chothachadh,
Bha "*Fitheam, Fotheamh!*" searbh an sud.

B' fhearra dhuit a bhi goibhneachd,
Na bhi gaoithreanachd 's a' sealgaireachd,
Ged mholadh mnathan *fine* sud,
Is maighdeanan le 'n cealgaireachd ;
Le d' abhgan dona glàmhadach,
'S gach dàrna h-oidhch' gun deargadh leo,
'S e their gach tè fo 's ìosal diubh,
"Droch dhìol air a chuid balgairean!"

Cha 'n fhàir mi chur an céill duibh,
Cia mar dh' éigh 's e orr' 'n uair dh' fhalbhas e ;
Mur lean iad sin gu léir e,
Bidh 'fhead cho geur 's gur searbh leibh i ;

E e

Bidh 'dheamhas féin 's a chonn-taod aig,
'S e tionndadh riubh 's gan ainmeachadh;
Bidh *Oscair! Bus-dubh! Gairmidh!* ann,
Bidh *Gairgein!* ann, 's bidh *Feargaidh!* ann.

Tha suiridhich air fàs bòsdail,
'S tha 'n còrr 's a' mhuinntir ruagha dhiubh;
'S e m' bharail air an t-seòrsa sin,
Gur bòsdail á 'n cuid ghruagan iad;
Tha sean-focal 's an fhòds' againn,
Gur neònach leam mur cual sibh e,
"Cha 'n 'eil gach buidhe 'n a òr,"
'S na 'm bitheadh 's mòr bu shuaraich e.

---

ORAN

**Do fhear nach robh deonach na ceistean ionnsuchadh air ailghios a' mhinisteir.**

Mo ghille maith, ruagh,
Thoir aire gu luath,
Nach 'eil aig an t-sluagh
Ach ruaig do thìom.
Mo ghille maith, ruagh, &c.

THEID mi do shealltuinn air Alastair Calldail,
Ach an cuir e féin gràin de na ceisteachan romham,
Mu 's tig am ministeir làidir Reothach,
Mu's tàir e gu stòl thu na seòl chur mu t'amhach.
Mo ghille maith, ruagh, &c.

Cha bheag a' chùis nàire do 'n àl tha sinn ann,
Uiread 's thàinig gu aois eadar dhaoin' agus ghillean,
Nach ionnsuich sinn tìomal na focalan binne,
'S nach d' fhuair am Biobull a sgrìobhadh ni 's giorra.
Mo ghille maith, ruagh, &c.

Ach bithibh-s' ni 's glice, 's ni 's trice anns an
Eaglais,
Togaibh na chluinneas o mhinisteir *Eadartoin*,
Ged a tha 'm Bàillidh an dràsd anns an Abaid,
Cha 'n urrainn na thàireas, am bàs a chur fad
uaibh.
Mo ghille maith, ruagh, &c.

---

## RANN

**A rinn am bard, agus e fein is dithis no thriuir eile dol a mach chun na seilge, air maduinn shneachdaidh 's a' gheamhradh. Bha fear dhiubh a thoisich ri rann a dheanamh do 'n bhard, 's d' a chompanaich eile, agus iad air an deasachadh fein le aodaichibh leapa cheangal umpa, mar chuideachadh ann an calaidh air na feidh. Thachair d' an duine thoisich ris an rann a dheanadh, gu'n robh leas-ainm air "Boil-aingears." Cha robh 'n rann a' dol leis, ach na focail so, "Rob stumpach na plaideig"—'s e sin Rob Donn. "Ud," ars' am bard, "nach dean thu tuilleadh ach sin?" "Dean f hein e," ars' an duin' eile. Thuirt am bard, gun smuaineachadh tiota. Air fonn—" Hug o ro, Thearlaich.**

Rob stumpach na plaideig,
'S Uilleam leogach na plangaid ;
Fear dhiubh thàrladh 'n a fhilidh,
'S fear r' an abrar " Boil-aingears."

---

## RANN DO IAIN MAC-DHOMHNUILL SGEIREIDH,

**D' an d' rinn am bard an t-oran, p. 174.**

'S FAD eadar do chas is do ghlùn,
'S mòr làn do dhà dhùirn de 'n òr ;
'S tu cùbair a 's modha sùil.
Eadar am *Pùiteig* 's an *Stòir*.

RANN EILE DO 'N FHEAR CHEUDNA;

**Turus a thachair do 'n bhard bhi 'n a chuideachd ann an Eilean-an-Raineich, an ceann shuas na duthcha, agus moran eile mar-riutha. Chaidh Iain a shealg air eoin mhara a chunnaic e air sgeir; ach air dha gun bhi ro eolach mu 'n cheaird, 's ann d' fhalbh na h-eoin, mu 'n d' fhuair e idir fagus doibh; agus cha d' choisinn e ach aobhar ghaire, 'n a aghaidh fein.**

'N uair ghlac Iain an gunna 'n a dhòrn,
Ghlac na h-eòin an tonn,
Le àirde 's a thogadh o th—,
'S aghaidh uir an *Stòir* ud thall.

---

RANN,

**Am freagradh do fhear a ghabh gu h-olc gu'n do shamhlaich am bard e ri tarbh, ann an oran araidh.**

NA 'n innsinn duit an fhìrinn,
Cha b' ioghnadh ged a throdadh tu;
'N uair b' fheargach leat t' ainm a thoirt,
Mar tharbh a bhitheadh bagarrach:
An cnìopanach, cnàpanach,
Tràibeanach, baganach;
Am buillceasach, colbh-mhasach,
Corra-chosach, croganach.

---

RANN DO CHARAID,

**Air an robh droch sgeul gu 'n robh iad ro mhor aig a cheile; air latha Sabaid araidh, an aite dol do 'n t-searmon a dh' ionnsuidh eaglais na Sgire (Cheann-taile), 's ann a thainig iad astar fada, aonaranach, a dh' eisdeachd fear-searmonachaidh fuadain, a thainig an rathad.**

CHUNNAIC mise lònan,
Tha mar òrd agus innean;
An déigh gach teagaisg a fhuair iad,
Aig an tighe 'n cluas na 'n slinnein;
Chùlaich iad Mr. Bhàtair,
Gus an robh *Ceann-taile* tional,
*'S chaidh* iad le lethsgeul eucoireach,
*A dh'* éisdeachd *Mhic-an-Linnein.*

## RANN,

**A rinn am bard aig aois thri bliadhna, agus a mhathair air a choinneachadh a muigh, 's e leth-lomnochd; 'n uair a chronaich i e, 's e so am freagradh thug an leanabh dhi,**

'S maith dhomhsa bhi 'n diugh gun aodach,
Le slaodaireachd Mhurchaidh 'c Nèill,
Mo bhroilleach chur air mo chùlaobh,
'S nach 'eil a dhùnadh agam fhéin.

---

## RANN EILE,

**A rinn am bard ach beag aig an aois cheudna.**

Ged nach d' fhuair mi ach bloigh bannoich,
Dh' ithinn bannoch slàd;
Ach 's ann a chuir sibh mi air leth-trath,
Air son at bhi air mo shàil.

---

## RANN EILE,

**Rinn am bard aig aois cheithir no cuig a bhliadhna, agus iad 'g a chur a dh' aindeoin o 'n tigh, an cuideachd dhithis no thriuir eile, bha dol a chuartachadh spreidhe.**

Tha mis' air mo phianadh,
'S mi triall dol do 'n bheinn,
A dh' iarruidh nan reidhneach,
Is saoibhreat ma théid sud leinn.
Tha 'n tigh-s' air a lìonadh,
Le diomhanas dhaoine tinn',
Gille dubh nan cnùdan,
Is cnùcag an Dòmhnuill Duinn.

### RANN EILE,

**Rinn am bard mu 'n aois cheudna, la fogharaidh, agus gach neach de 'n teaghlach ri buain. Bha sean bhean ann a measg chaich, a bha 'na ban-altrum do 'n bhard, 's do 'n cloinn eile; bha i a' gearan gu robh iad 'g a cumail-sa air fior iomall an achaidh, far nach robh ni r' a faotainn, ach a t-arbhar tana crionta bha 's a' chlais iomaill.**

Bi-sa dol a nall 's a null,
Gus a ruig thu grunnd na clais',
Cha 'n 'eil agad air, ma tha e gann,
Ach na gheibh thu ann a thoirt as.

---

### RANN EILE,

**Rinn am bard aig aois shea no sheachd bhliadhna, an deigh dha dol do thigh Iain MhicEachainn; dh' iarr an duine uasal sin air a bhard sealltuin a mach a dh' fhaicinn na h-oidhche, ag radh ris,**

"Seall a mach am bheil e 'g aiteadh,
No 'm bheil glaisidheachd air na neòil."

**Thainig am bard og a stigh, ag radh,**

Chaidh mis' a mach, 's cha 'n 'eil e 'g aiteadh,
'S cha 'n 'eil glaisidheachd air na neòil;
Ach baidean cruidh air *Dail-an-anairt*,
Agus t' anam ann an t— !

---

### BEANNACHAIDH BAIRD,

**A rinneadh 'n uair bha am bard 'n a bhalachan, agus e air dol gu adhlacadh; thachair dha bhi air deireadh, agus cha d' fhuair e aite suidhe, ach aig fior iochdair na ceathairn; bha na h-uaislean aig ceann shuas a' bhuird.**

Deanaibh bhur biadh a chagnadh,
'S ann is mìls' e r' a shlugadh,
Tha mòran tigh'nn thugaibh,
'S nàir dhuibh nach bi dad agaibh.
Ma 's sibhse na *House of Peers*,
Suidhidh ni 's tighe 's an t-sreath;
*Ma* 's sinne na *House of Commons*,
*Tha* na dh' fhoghnas againn dheth.

Ach o na thàinig sinn còmh-luath,
'S nach robh agaibhs' còrr am breth,—
'S gu 'n téid sinn uile fuidh 'n ghiùlan,
Thugar dhuinn a dhara leth.

---

### BEANNACHADH BAIRD,

**Do Choirneil Huistean MacAoidh, mac a' Mhorair MhicAoidh Seoras.**

*Good morrow* ort a Hùistein,
Do 'm bu dùchas a bhi rathail,
Na bi do inntinn dhaormannaich,
Is gu bheil t' aodan flathail;
Na bi mar Rehoboam,
'N uair shuidh e 'n tòs air a' chathair,—
Bu truim' air càch a lùdagan,
Na bun an dùirn aig 'athair.

---

### RANN LE IAIN MAC-UILLEIM,

**FEAR AN T-SRATHAIN,**

**Do Rob Donn, air dha fein a nis bhi air fas aosda. B abhaist do Rob Donn "M' athair" a radh ri fear an t-Srathain: agus cha 'n abradh esa ri Rob Donn ach "A mhic." Bha a' ghibht-bhaird gu h-urramach aig Fear-an-Strathain; ach cha chleachdadh e i aig am 's am bith, ach ann an rainn 's an ceapagaibh beaga, gun fhonn gun teis, agus e fein gun cluais-chiuil bhi aige.**

THA lusan aig a' ghàirneilear,
Nach fhàs 's na h-uile fonn,
*Filius ante patrem,*
'S e bhàrr a 's fearr na 'bhonn:
Ma dh' agairear na tàlannan-s',
An àit-éigin tha thall,
Bidh mo chuid-s' do 'n bhàrdaidheachd,
Deadh phàidhte le Rob Donn.
Bha mis' uair is chinneadh dàn leam,
Air an tugadh càirdean meas,

'N uair a shuidheadh iad 's an tàbhurn,
  Mo làmh-sa nach fàgtadh mis';
Ach tha mi air sgur d' an cheàird ud,
  Tha mo chàil air fàs ni 's mios'—
Bheir mi thairis an dòrn spòrs ud,
  Seall tu, m' òrdag fo do chrios!
'N uair bhios an solus gun éiridh,
  Bidh 'n talamh gu léir an call;
Ach 'n uair thaisbeanas a' ghrian,
  Eiltichidh gach sliabh is fonn;
Tha m' obair-sa air dol gu làr,
  Theid i bàs do dhìth nam fonn—
Ach leis gach breitheamh d' an eòl dàn,
  Bidh cuimhne gu bràth air Rob Donn.

---

### MARBHRANN DO ROB DONN,

LE DEORSA MORASTAN,

Fear na h-Airde-Bige, an Eadarachaolas,

Air an d' rinn Rob Donn fein ainmeachadh urramach, measail, ann am Marbhrann Fir Alldanaidh, p. 147.

NAIGHEACHD fhìor a chaidh aithris,
  Nios thar a' bhealach an dé;
Leam is duilich a chlàistinn,
  Nach robh an sgeul ud 'n a bhreug;
'S ni tha dearbht' nach cum pàirtean,
  No cìall nàduir o 'n eug,—
Is Rob Donn air a chàradh,
  'S an ùir, o bhàsaich e féin.

Fhir bu chomasaich' inntinn,
  A bha, air chinnte d' an àl-s'
Réir a' chothroim a fhuair thu
  C' ait an cualas ni b' fheàrr;

Measg do thàlanta buadhach,
  'S tu a fhuair a' ghibht'-bhàird,—
Beul a dheanadh, 's a sheinneadh,
  Gu ro ghrinneil an dàn.

Cha d' rinn airc thus' a bhrìobadh,
  An aghaidh soillse gu taobh,
'S cha tugadh geilt ort nach innseadh tu
  'N uair bhiodh 'd fhirinn air t' ùidh,
Cha robh bàrr aig fear eil' ort
  Gu bhi moladh nan saoi;
Is 'n uair dheanadh tu di-moladh,
  Sin 'n uair chriothnaicheadh 'n daoi.

'S tric a dh' fhoillsich do dhàinte-sa,
  Ni bheir àireamh fuidh smal;
'S cia b' e shealladh 'n ad shaothair,
  'S es' a chitheadh gu glan,
Gu robh do chomasan àrda,
  Os cionn àireamh dol thar,
Mar tha cliù nan Reul Tuath
  Air gach reannag shuas a' toirt car.

Thàinig smal oirnn le cianalas,
  Nis o 'n thriall thu do 'n ùir,
Fhir bu chuimseich' 's bu chiallaich',
  Bu mhòr t' fhiach feadh na dùthch',
O 'n bha nàduir cho fial riut,
  A' toirt ciall diut is tùir,
Thog luchd-teagaisg is riaghlaidh
  O do riaghailtean s' iùl.

Fhilidh chiallaich na h-Alba!
  Rinn na marbhrainn a b' fheàrr;
Leughar ulaidhean t' inntinn,
  A measg seinn do chuid dàn,

Cha chan mise mu d' chliùth-sa,
  Leth 's a b' fhiù thu gu bràth,
'N uair nach togt' as an ùir thu,
  Do thoirt iùil domh ni b' fhearr.

B' e mo thoil gu 'm b' i 'n innleachd,
  Gu cumail cuimhn' ort a leant',
Do chuid òran a sgrìobhadh,
  'S an cur sìos ann am *print ;*
'N uair a bhidhteadh 'g an leughadh,
  'S iad cho ciatach 's cho greant',
Bheireadh breitheamhnan fiùghail
  Dhiut deadh bhiùthas mar *rent.*

'S tusa 'n duine bha eudmhor.
  Air son eucoir a chlaoidh,
'S tric a chronaich thu geur i,
  A 'm mi-bheusaibh an daoi ;
'S minic fhuair thu do shàruchadh,
  'S bhiodh tu cràiteach d' a chinn,
Iad bhi riut ann an nàimhdeas,
  'N uair 's e 'n càirdeas bh' air t' ùidh.

Gu 'n d' thug gibhtealachd nàdurr',
  Dhuit iteag àrd nach robh fiar,
Dh' fhàg fuidh mheas aig gach àrmunn thu,
  Anns na h-àitibh-s' an Iar :
'S goirt a' chìs tha aig bàs oirnn,
  A' gearradh mhàn ar cuid rial,
'N uair a dh' fhoirficheas pàirtean.
  'S 'n uair a dh' fhàsas an ciall.

Smuainteach, beartach, ro ghnìomhach,
  Air siubhal dìomhair a leant',
Tional neamhnuidean nàdurra,
  Gu rùsgadh 'n àillt' do gach fear ;

Bu tu 'n seillein ro chùbhraidh,
  Bha toigheach, iùlmhor, glé mhion :—
Cha robh luibh air an siùbhladh tu,
  As nach drùchdadh tu mil.

'N uair bhiodh uaislean na Siorr'achd
  A dlùth thional le 'n cùirt,
Pàirt d' am miann is d' an aighear,
  Thu a thaoghal dhoibh dlùth ;
Chuireadh cuimse do chéille,
  Ceòl nan teud dhoibh gu taobh,
Ged a tha thu nis ìosal,
  An tigh dì-chuimhn' na h-uir.

Bu mhor do rùm anns an t-sreath,
  'N uair shuidheadh maithean le chéil' ;
'S mòr am bearn thu á 'n còmhdhail,
  Latha mòide no fëill ;
Eadar comasan t' inntinn,
  Agus doimhneachd do chéill',
Co a chuireadh ort tòimhseachan,
  Ann an còmhradh le beul ?

Am fear a 's maiseich' am beusaibh,
  Cha 'n fhear es' tha gun lochd ;
'S duine foirf', e' àit am faod sinn,
  Dhol do 'fhaotainn a nochd ?
Gu bheil cuid mu dheadh bhuadhan
  Nach dean luaidh, mach toir toirt ;
Ach mar chuileagan fiadhaich,
  A' ruith, 's a' pianadh nan lot.

Cho luath 's a chaochail am bàs thu,
  Chaill luchd dàna am prop ;
Cha robh foill do na bàrdaibh,
  Bhi 'g ad àireamh 'n ad *thop ;*

Na 'm bu leat tomhas foghluim,
  Do réir do chéill' an robh *stoc*,
'S e mo bheachd gur tu féin
  Aon cho geur 's thig air *Pope*.

Tha do shaothair cho pailt
  'S nach 'eil i 'n airc mo chuid rann.;
Ach na 'm biodh 'n corr air mo chomas,
  B' e mo chomain a bh' ann ;
Bidh mi 'g aithris na rinn thu,
  Oir tha toillteanas ann,
'S mò a chuireas e chliù ort.
  Na na chùinneas mo cheann.

CRIOCH.

